There is another copy of this work in the British Museum. It is imperfect and ends at page 224. It is however listed as 12° not 18°, though apparently made up identically.

# E A R A I L

## D H U R A C H D A C H

D O

## PHEACAICH NEO-IOMPAICHTE:

Eidir-theangaicht' o Bheurla

IOSEIPH ALLEINE,

Le I. S. Ministeir ann CILLE-BHREANUINN.

---

Gniomh. iii. 19. —— *deanaibh aithreachas, agus bithibh air ur n iompacha, chum as gu biodh ur peacaidh air an dubhadh amach,* &c.

---

D U N E I D I N:

Clo-bhuailte le MACFARQUHAR agus ELLIOT.

MDCCLXXXI.

# DO'N LEUGHADAIR.

A Leughadair,

IS e 'n run ſonraichte bh' aig Ughdar an leabhair ſo t anam a ſtiura' gu ſonas ſiorruith. Na h uile ni dh' fheudadh eſan a dheana' chum na criche ſo, rinn e. Dean thuſa nis do chuid fein do'n obair, le *curam*, le *fein-cheaſnacha*, 's le h *urnaigh*, a chum as gu biodh a ſhaothair air a beannacha' do t anam.

Is ann air ghaol leas t anama chur air aghai mar an ceadn' a thug aon urramach agus chrabhach fainear an leabhar a chur ſa chanain ſo: agus bha 'n run ceudna aig an neach a thagh a chuid ſo dheth *, is aig an neach a thionndaidh e. —Nuair tha muinntir eile mata ag gabhail uirread ſhuim do t anam priſeil agus neo-bhaſmhor, an e nach gabh thu fein ſuim dheth cuideachd? Tha dochas agam gu gabh: agus, an' lathair agus an' ainm an Dia bheo, tha mi guidhe ort gu durachdach, air ghradh t anama fein, gu leugh thu 'n leabhar ſo le curam, a ris agus a ris, thairis agus thairis. Ma leigeas e fhaicinn duit gu bheil thu 'n cunthart, tha mi guidhe gu gabh thu gu grad rabhá, 's gu teich thu o'n fheirg ata ri teachd; is ma leigeas e fhaicinn duit gu bheil thu chean' air t fhior-iompacha, gu toir thu do Dhia a ghloir, is gu gluais thu mar is cubhai do oighre na beatha mairtheannaich. —Agus tha mi guidhe air Dia nan uile ghras gu lean e'n obair ſo le cumhachd a Spioraid, is nuair a bhios tuſa ga leugha' no ga h eiſdeachd, gu toir e fein duit a bheannacha. AMEN!

☞ Leugh gu curamach ad Bhiobul gach aon ſcriopture gus am bi thu air do ſheola fad an leabhair.

* The Tranſlation is from the abridgement by Mr Thornton, intitled, *Alleine's Admonition*.

# An Clar-Innsidh.

*Taobh-duilleig.*



N. B. In the following ſheets, the quieſcent *dh* at the end of words, is generally omitted, when the next word begins with a conſonant.—This abbreviation (which never affects the root or etymology of the word,) is often marked with an apoſtrophe, eſpecially near the beginning, that ſuch as have been in the uſe of ſeeing thoſe letters, might be at no loſs till they are become familiar to the want of them. The rule of *caol ri caol* has likewiſe been laid aſide in compound words, which can but ſeldom admit of it. A few other alterations (which it would perhaps be too much to make at once,) would ſimplify the Galic orthography, and bring it to a near correſpondence with the pronunciation.

# EARAIL DHURACHDACH

## DO

# PHEACAICH, &c.

---

*Cuire teann do Pheacaich gu pillé ri* DIA, *chum bhi air an ſàbhaladh.*

A MHUINNTIR ionmhuin agus ghràdhach, is e mo rùn, mar ſtiubhard leis am bu mhaith a bhi dileas, a chuibhrionn fein a thoirt do gach aon. Ach mar a bhios iomguin ſhonraicht' air an Lèigh mu thiomchioll na muinntir is tinne 's is cunthartaiche ſtaid; is mar a mhaothaicheas cridhe athar gu h araid oiſcionn an leinibh tha dlù do 'n bhàs; is amhluidh tha 'n t àireamh do anama neo-incompaichte 'nar meaſg-ſa 'g iarruidh grad oidheirp a thoirt air an ſpionadh as an teine, *Iude* 23. Air an aobhar ſin is ann orra ſo a bheir mi cheud aire.

Ach ciod an argumeint a ghnàthaicheas mi? ciod na briathran a roighnicheas mi?

A Thighearna, cia leis a chuireas mi iompaidh orra ; cia leis a ni mi 'm buidhinn ? O nach raibh fios agam ! ſgriobhainn le deoir ; ſparrainn gach earail le gul; ghuidhinn orra air mo ghluinibh, is bheirinn dhoibh le dùrachd gach braon dom' fhuil. O cia taingeil a bhithinn nan gabhadh iad os laimh, ann deigh ſin uile, aithreachas a dheanadh agus pilleadh !

" Ach, a Thighearna, cia neo-chomaſach " mis' arſon na h oibre ſo ! Cia leis a " dhrùigheas mi air a chridhe tha mar " chloich ! an eirigh na mairbh as an uaigh " air m' iartas ? An labhair mi ris na creag- " an, no 'n glaodh mi ris na ſleibhtibh, " an dochas gun èiſd iad ri m' earailibh ? " An toir mis' a fhradharc do'n dall ? " c'uin a rinneadh ſo riabh le duine ? Ach " dhuit-ſa, O Thighearna, cha'n 'eil aon " ni ea-comaſach : is urra thu ſeadh cridh' " a pheacaich a bhioradh. Cha'n urra mis' " ach am bogh' a tharruing air thuairmeas ; " ſtiur thus' an t ſaighead eidir altaibh an " airm-èididh : marbh am peaca, ach ſabhail " anam a pheacaich, a thionndas a ſhùil no " chluas gus na nithe ſo a lèugha no eiſd- " eachd."

Mo

Mo bhraithre, ceadaichibh dhomh labhairt ribh mar charaid, gu dileas ſoar, anns an aon ni is cuidrimiche bhuineas duibh; oir 's e gnothach mor an leabhair ſo gèur-mhothacha thoirt duibh air ur ſtaid; ur n iompachadh, agus ur ſabhaladh. Cha'n 'eil mi dol a labhairt ribh ann am briathra deaſchainnteach no ſeolta; cha'n e ur cluas a thoileacha tha idir air m' aire, ach ur 'n anama ſhabhala: 's ann air ur cridhe, 's cha'n ann air ur cliu tha mi ſuirgheadh. Mur faigh mi ur cridhe, ciod ſam bith eil' a gheibh mi, tha mi falamh. Mur biodh a mhiann orm ach ur cluas a thoileacha, ſheinninn oran eile dhuibh, agus ſgeul bu bhinne; chuirinn adhart ſocair f'ur ceann, is labhrainn ſith ribh; oir cionnus is urra *Ahab* ſpeis a bhi aige do *Mhicaiah*, bhios "do "ghnà a' faiſneachd uilc mu thiomchiol?" 1 *Righ.* xxii. 8. Ach nach "fearr lotan "caraid na ſodal baoibh? a bhios ri miodal "le bilibh, nuair tha i ſealg arſon an ana-"ma;" *Seanr.* vii. 21, 22, 23. agus vi. 26. Nam bithinn a' dol a bhreuga naoidhein, dh' f'heudainn a luaſga na chadal le oran fonn-'ar; ach nuair a thuiteas an leanabh ſan teine, cha'n fhaoineis mar ſo idir a bhios

air aire a pharanta. Tha aobhar agamſa bhi dùrachdach gun amharus, a chionn gu bheil fios agam " mur eirigh ſibhſa 's mur " tig ſibh leam," gu bheil ſibh caillte gu ſiorruith. As eugais iompachaidh cha'n 'eil ſlàinte ſam bith ri fhaotainn. Is eigin domh buadhachadh oirbh no ur fàgail am builſgean truaighe.

Ach ann ſo tha ſpairn m' oibre teachd orm a rìs. " A Thighearna, tagh thuſa clachan " dhomh as a chladach, 1 *Sam.* xvii. 40, " 45. Tha mi teachd ann ainm Tighearna " nan ſluagh, DIA armailtean *Iſrael.*" Tha mi teachd amach mar an t oganach *Daibhidh*, a ghleachd " cha'n ann ri fuil agus feoil, " a chri uachdranachdaibh, ri cumhachdaibh, " agus ri prionnſui' dorchadais an t ſaogh-" ail ſo," *Eph.* vi. 12. Air an là 'n diugh buaileadh an Tighearn' am Philiſteanach, as " thugadh e airm o'n duine làidir" a chum 's gu faighinn-ſa na prioſanaich air falbh as a làmhan. " A Thighearna, tagh mo bhria-" thra, tagh m' arma; 's nuair a chuireas " mi mo làmh 's a mhàla, thoirt as cloiche " g'a tilge', dean thus 'a giulan chum a " chomharaidh, 's a ſparra, cha'n ann an' " clàr-eudainn, 1 *Sam.* xvii. 49. ach an' cridh'

" a

" a pheacaich neo-iompaichte, g'a bhuala
" chum an làir, cofail ri *Saul* na leaga fona,
" *Gniomh.* ix. 4. Chuir thu mis' amach, mar
" a chuir *Abraham* a fheirbhifeach, *Gen.*
" xxiv. 4. a fhuir'eadh air anama dh' ionn-
" fuidh do Mhic, mo mhaighftir. O Thigh-
" earna, DHIA mo mhaighftir, guidheam
" ort, foirbhich leam air an là fo, 's cuir t
" aingeal air thoifeach orm a reiteacha mo
" fhlighe, *Gen.* xxiv. 12. chum is mar a
" naifg feirbhifeach Abraham *Ifaac* agus *Re-*
" *becca* mu'n do ghabh e fois, gu ceanglainfa
" cuideachd CRIOSD agus anama mo phob-
" uil mu'n dealuich finn r'a chèile."

Ach tha mi a' pilleadh air m' ais ribhfa. Tha cuid agaibh aig nach 'eil fios ciod is ciall do *Iompacha* no atharracha; 's is diombain toifeacha ri'r comhairleacha gu ni nach 'eil fios agaibh ciod e: air an aohhar fin feuchaidh mi dhuibhfa *Ciod e Iompacha* no atharracha. Tha cuid eile 'g altrum dùil ri trocair ge do bhuanaich iad fan ftaid am bheil iad; agus dhoibhfan feuchaidh mi *Gur eigin iompacha.* Tha cuid eil' ann am barail fhaoin gu bheil iad air an iompacha' cheana; dhoibh-fán feumaidh mi comharan na muinntir *neo-iompaicht'* a leigeil fhhaicinn.

Tha cuid eil' air nach 'eil eagal uilc, o nach 'eil iad ga mhothacha, 's air an aobhar ſin tha cadal am barr a chrainn; dhoibh ſin feuchaidh mi truaighe na muinntir *neo-iompaichte*. Tha cuid eil' a' ſuidhe ſios o nach lèir dhoibh an ſlighe mach; do'n mhuinntir ſo ſeolaidh mi *Meadhona an Iompachaidh*. Agus ſa dheire, chum gach aon neach a bhroſdacha, co-dhuini' mi le *Argumeinte gu Iompacha*.

## C A I B. I.

*A' feuchainn ciod anns nach 'eil Iompacha ag co-ſheaſamh; 's a ceartacha cuid mhearachdan m'a thiomchiol.*

THUGA pobul dall *Shamaria* aora do'n ni nach aithne dhoibh, *Eoin* iv. 22. is toga muinntir na h *Aithne* altair "Do'n "DIA neo-aithnichte," *Gniomh*. xvii. 23. tha fios aig gach aon, d'an eol natur an duine, gu feum an inntin an toiſeach ſolus fhaotainn m'am feud an t anam a bhi air iompacha. 'Nis, a chum is gu leighiſinn mearachdan cuid do dhaoine tha ſaoilſinn gu bheil iad air an iompacha nuair nach 'eil; 's gu fograinn eagal agus iomguin cuid eile, tha

tha ſaoilſinn nach 'eil iad air an iompacha nuair a tha; feuchaidh mi dhuibh natur an iompachaidh, le leigeil fhaicinn duibh ciod na nithe 's nach 'eil, agus ciodn a nithe ſam bheil e ag co-ſheaſamh.

Ann toiſeach, feuchaidh ſinn ciod na nithe 's nach 'eil e.

1. " Cha'n e aidmheil a chreideimh Chrioſ-" duidh a ghabhail oirn fein ann ſam bheil " iompacha ag co-ſheaſamh." Tha tuille na ainm anns a chreideamh Chrioſduidh. Ma tha 'n t abſtol *Pol* ceart, cha'n ann an' cainnt a tha ſin a' co-ſheaſamh ach an' cumhachd, 1 *Cor*. iv. 20. Nam b' ann ſa chreideamh Iudhach agus Phaganach a threigſinn, is anns a chreideamh Chrioſduidh aideacha, bhiodh iompachadh a' co-ſheaſamh, co na Crioſdui'ean a b' fhearr na muinntir *Shardeis* agus *Laodicea*? aca-ſo uile bha deagh ainm agus deagh aidmheil, ach a chionn nach raibh ac' ach ainm, tha iad air an dite' le Criosd agus air an ſgeith amach, *Taiſb*. iii. 1. 16. Nach lionar iad a tha 'g ainm-eachadh ainm an Tighearn' Iosa, gidh-eadh nach 'eil a' treigſinn aingidheachd? 2 *Tim*. ii. 19. agus " a' gabhail os laimh " eolas a bhi ac' air Dia, ach 'n an oibre

" tha ga àicheadh ?" *Tit.* i. 16. Is an gabh DIA riu so mar fhior aithrich, arson an aidmheil amhain, ge do bhuanaich iad nam peaca ? Cha'n 'eil so comasach. Nan deana lochran na h aidmheil an gnothach cha raibh na h oighean amaideach air an druideadh amach, *Mat.* xxv. 12. Seadh tha sinn a faicinn cha'n e mhàin luchd aidmheil, ach luchd searmonachai' Chriosd, is luchd deanai' mhiorbhuillean air am fogradh air falbh, a chionn gu raibh iad cuideachd nan luchd deanai' na h ea-corach, *Mat* vii. 22, 23.

2. " Cha'n e ionnlad an uisge, no suai-" cheantas CHRIOSD a ghabhail oirn fein " am baiste' is ciall do iompacha." Tha moran a' giulan suaicheantais CHRIOSD, nach 'eil a' seasamh aig a bhrataich, no ga leantuinn mar an ceannard. Chaidh *Ananias* agus *Sapphira* 's *Magus* a bhaiste', co maith ris a chuid eile.

Mo chairde dileas, " Na bithibh air ur " mealla, cha ghabh DIA ri fanoid," *Gal.* vi. 7. Co dhiu 's ann as ur baiste no ni air bith eile tha ur n earbsa, tha mise 'g innse dhuibh o'n DIA bheo, mata aon air bith agaibh dearmadach air urnaigh, no neo-

ghlan

ghlan, no mio-runach, no ſanntach, no ana-caiteach, no fanoideach, no ſpèiſeil mu dhroch cuideachd, *Seanr.* xiii. 20. ann aon fhacal, mur 'eil ſibh nur Criosdui'ean naomh, faicilleach, agus fein-àicheil, *Eabh.* xii. 14. *Mat.* xvi. 24. cha'n urra ſibh bhi air ur ſabhala ; ni's lugha na bhios ſibh as ſo ſuas air ur n atharracha 's air ur n ath-nuadh-àcha le h aithreachas.

3. " Cha'n e giulan neo choireach am " fianuis dhaoine tha air a chiallacha le h " iompacha." Cha'n 'eil ſo a' toirt barr air fireantachd nan *Scriobhach* agus nam *Pharaiſeach*, agus air an aobhar ſin cha'n urr' e ar toirt gu rioghachd Nèimh, *Mat.* v. 20. Bha *Pol*, mu'n d' iompaicheadh e, " neo-choireach a reir na fireantachd a tha " ſan lagh," *Phil.* iii. 6. Cha b' urra duine beum a thoirt da. B' urra 'm fear a dh' fhireanaich e fein a rà gu raibh e ſaor o fhoir-eigin, ea-coir, agus adhaltrus, *&c.* *Luc.* xviii. 11. Tha ni eigin a thuille ſo agad-ſa ri mhaoidh, air neo, cionnus air bith mar tha thu 'g ad fhireanacha fein, ni Dia do dhite. Cha'n 'eil mi idir a' deana tàir air giulan neo-choireach, ach tha mi toirt rabhai' dhuibh gun ſtad aige. Tha ar dleaſnas do

DHIA co fhiachuicht' oirn r'ar dleasnas do dhuine. Cha'n fheud sinn da chlàr an lagh' a sgaradh o cheile.

4. " Cha mhò 's e iompachadh a bhi a' " coiliona gach dleasnais dhiadhaidh o'n " taobh amach." Tha e ro-shoilleir gu feud coslas na diadhachd a bhi aig moran as eugais a cumhachd, 2 *Tim.* iii. 5. Feudaidh iad urnaigh fhada dheana, *Mat.* xxiii. 14. trasg gu bitheanta, *Luc.* xviii. 12. èisdeachd gu taitneach, *Marc.* vi. 20. dragh is cosdus a chur orra fein ann seirbheis DHIA, *Isai.* i. 11. 's na dhèigh sin uile bhi nan coigrich do *Iompacha.* Feudaidh duine na dleasnais fhollais so uil' a choiliona, seadh " a mhaoin " air fad a thoirt do na bochdaibh, 's a " chorp gu bhi air a losga," 1 *Cor.* xiii. 3. 's na dhèigh sin uile bhi na chealgair.

5. " Cha'n e iompacha, cuideachd, an " ceangal sin a tha oilein, cleachda no lagh " dhaoine, no anocair, a' cumail air truaill- " eachd is coirbdeachd ar natuir." Tha sinn tuille 's ulla' gu oilein a ghabhail ann riochd gràis: ach nam foghna sin co'n duine b' fhearr na *Iehoash?* Am feadh a bha *Iehoiada* an sagart os a cheann, bha e co togarach gu seirbheis DIA 's gu raibh e brosducha nan

sagart

ſagart fein a leaſachadh an Teampuil, 2 *Righ.* xii. 2, 7. Ach cha raibh an ſo ach deagh oilein, oir co luath 's a dhealuich am fear-ſtiuraidh a bh' aige ris, leig e fhaicinn nach raibh e ach mar mhada-alluidh air ſlabhruidh, as thuit e air falbh gu iodhal-aoradh.

6. Ann ath-ghairrid ; " Cha'n ann an " ſoillſeacha, no'n geùr-mhothacha, cha'n " ann an cuid atharrachai' no'm pairt leaſ- " achaidh, ata *Iompacha* ag coſheaſamh." Feudaidh duine bhi air a ſhoillſeacha, 's na dheigh ſin uile tuiteam o'n chreideamh, *Eabh.* vi. 4. Bha *Felics* air chrith fui' gheùr-mhothacha, *Gniomh* xxiv. 25. 's leaſaich *Herod* e fein ann am moran nithe, *Marc.* vi. 20. Feudaidh am peaca bhi air a dhùſga le h uabhas agus geùr-mhothacha, 's gun bhi idir air a chlaoi' no air a chèuſa le cumhachd gràis. Tha moran aig am bheil barail mhaith air an ſtaid, a chionn gu d' fhuair an coguis duſgadh arſon am peacaidh; a' gabhail *geur-mhothachaidh* ann riochd *iompachaidh.* Am beachd na muinntir ſo bha *Cain* iompaichte, nuair a bha coguis chionntach ga ſgiurſa feadh an t ſaoghail, gus an do thilg e èfein am builſgean ghnothaiche 's ann dàmhair oibre, *Gen.* iv. 13. 14. Tha cuid eile nam

barail fein iompaichte, chionn gu do thrèig iad an gnàthacha mi-riaghailteach 's an droch cuideachd, gu do cheannfaich iad cuid d'an an-mianna, 's gu d' fhas iad riaghailteach agus meafarra." Ach feudaidh gu leor a bhi 's an ftaid fo nach 'eil fathafd air an naomhacha. " Iarruidh moran dol afteach do rioghachd neimh," *Luc.* xiii. 24. is tha cuid nach 'eil fada uaipe, *Mar.* xii. 34. 's a tha " *ach beag* nan Criofdui'ean," *Gniomh.* xxvi. 28. gidheadh a bhios ann dèigh laimhe air a cheann mu dheire. Tha moran, am fad a bhios an coguis gan fgiurfa, ri urnaigh, ri leugha, ri èifdeachd, is ri ftrì 'n aghaidh nam peacai' fin is mō dam bheil fpèis aca: ach cha luaithe tha'n leoghann a' cadal, na tha iad a' pilleadh ath-bhuailt a dh' ionnfuidh an aingidheachd.—Co bu chràbhaidh na na h *Iudhaich* nuair a bha làmh Dhia air a leagail orra? *Salm.* lxxviii. 34. 35. Ach cha luaithe chaidh 'n amhghar feachad na leig iad Dia as an aire, 's a dhearbh iad gu raibh an creide' cealgach, *rann.* 36, 37. Theaga gu'n do thilg thu mach peaca eigin nach giulaine' do choguis, is gu do fheachainn thu gach cionnt' is graineala na cheile fan t faoghal, 's gidheadh gu bheil do natur falach

ſalach gun bhi fathaſd air a ghlana, 2 *Pead.* ii. 20, 22. Feudai' tu meall luaith' a tharruing gu dealbh gèige, no ainmhidh, no duine, 's a bhi fad na h uine na luaith: mar ſin feudaidh duine neo-iompaicht' a choſlas a chaochla' air ioma dòigh, is a natur a bhi fathaſd gun mhuthadh.

An co-chur. Eiſdibh mata, O dhaoine peacach, is thugaibh fainear, mar bu mhaith leibh a bhi beo, *Iſai.* lv. 3. C'arſon a mheallas ſibh ſibh-fein, is a ſhuidhicheas ſibh air ghaineamh ſteidh ur dochais? Tha fios agam gidheadh nach gnothach furas an dochas ſo a ſpionadh uaibh: is eigin da ſo bhi ſearbh leibhſa, 's gun amharus cha'n 'eil e taitneach leamſa. Tha mi dol na chinnſeal mar Lèigh a bhiodh a dol a ghearradh aon da bhuill o chaomh-charaid: is eigin da dheana, ge h ann le cridhe goirt, le ſuil dheuraich, 's le laimh chrithich. Ach, a bhraithre, tuigibh mi; cha'n 'eil mi ach a leagail ſean tighe, (bha ulla' gu tuiteam air ur ceann 's ur brutha fui') chum is gu togainn e ni's maiſiche 's ni's fearr, air ſheòl as gu mair e gu ſiorruith. "Baſaichidh dochas a "chealgair," *Seanr.* xi. 7. ma ſheaſas Dia ri fhacal. 'S nach fearr dhuitſa, O pheacaich,

aich, rabha ghabhail na thrà, 's do dhochas faoin agus mealltach a leige' dhiot, na do fhuilean a bhi air am fosgla tuille 's anmoch leis a bhàs, agus thu fein fhaotainn an ifrinn mu'm bheil fios agad c'ait' a bheil thu? Cha bhithinn-sa dileas do t anam mur innsinn duit gu bheil thu fathasd am builsgean do pheacai' mu's ann as aon do na nithe sin a chaidh a roi-ainmeacha tha t earbsa. Leig le d' choguis labhairt. Ciod a th' agad ri thagradh air do shon fein? An e gu bheil thu giulan suaicheantais CHRIOSD? gur ann air a dh' ainmichear thu? gur ball da eaglais fhaic-sinneich thu? gu bheil eolas agad air puinc a chreidei'; gu bheil thu riaghailteach ad ghiulan; cùramach mu dhleasnais dhiadhaidh o'n leth amuigh; gu bheil thu cothromach ad ghnothaiche, 's gu raibh mi-shuaimhneas agad ad choinnseas? Tha mise 'g innse dhuit 'o DHIA nach dean cùis diu so do lethsgeul a ghabhail aig cathair-breithanais. Ge maith iad so uile cha dearbh iad gu bheil thu iompaichte, 's cha'n 'eil iad diongalt' a chum do shabhaladh. O! sibhs' uil' aig nach 'eil ach na nithe so ri thagra, smuainichibh air ur staid, agus grad phillibh. Bithibh dùrachdach ann urnaigh, ann

leugha,

leugha, 's nar cridheacha fein a mhion-fhiofracha. Na gabhaibh fois gus an dean DIA 'n obair iomlan annaibh ; oir mur bi fibh air ur n atharrachadh, is daoine caillte fibh.

Ach mas e 's gu bheil a mhuinntir fo teachd gairrid air iompacha, ciod a thachras do'n pheacach ro-aingidh? Theaga nach feall efan air na nithe fo, 's nach mo dh' èifdeas e riu; ach ma thuiteas da an leugha no bhi 'n àit' eifdeachd dhoibh, biodh fios aige o'n DIA fin a chruthaich e, gu bheil efan ro-fhad' o rioghachd neimh. Am feud duine bhi riaghailteach agus faicilleach, 's gidheadh gun bhi air iompacha? c' aite mata 'n feas am mifgear agus an geocach? Am feud duine cuideachd a ghleidhe' leis na h oighean glice, 's gidheadh a bhi air a dhruideadh amach; agus nach mo gu mor na fin a fgriofar companach nan amadan?" *Seanr.* xiii. 20. Ma dh' fheudas duine bhi ceart agus cothromach na ghnothaiche, 's gidheadh gun bhi air fhireanacha le DIA; ciod a thachras duitfa, O dhuine thruaigh, g'am bheil do choguis ag innfe gu bheil thu cuilbheartach ad dhreuchd, failneach ad fhacal, agus ulla' le teangai' bhreugaich,

gu

gu cothrom a ghabhail air do choimhearſnach? Ma dh' fheudas daoine bhi air an ſoillſeacha 's air an toirt gu dleaſnais dhiadhaidh a ghnàthacha, 's an deigh ſin uile bhi air an call arſon ſantuinn aca, gun dol air an aghaidh gu lan-iompacha; ciod a thig ribhſa, O theaghlaiche truagha, tha caitheadh ur beatha gun DIA anns an t ſaoghal? agus ribhſa, O thruaghana peaccach, aig nach 'eil DIA ach tearc nur ſmuainte; tha co aineolach is nach aithne dhuibh, 's co neo-chùramach is nach aill leibh urnaigh dheanadh? O deanaibh aithreachas is bithibh air ur n iompacha; "briſtibh dhibh ur peacai' le fireantachd;" rachaibh ionnſuidh Chriosd arſon maitheanais agus gràis gu'r n ath-nuadhacha; thugaibh ſibh fein aſuas da, chum gluaſad maille ris an' naomhachd, air neo cha'n fhaic ſibh gu ſiorruith DIA. O gu'n eiſde' ſibh rabhainne DHIA! Na ainm-ſan tha miſe aon uair eile 'g ur n earalacha. "Pill-"ibh air mo chomhairle," *Seanr.* i. 23. "Trèigibh a chuideachd amaideach, is "bithibh beo," *Seanr.* ix. 6. "Bithibh "meaſarra, cothromach, diadhaidh," *Tit.* ii. 12. "Glanaibh ur lamhan, a pheacacha; glanaibh

glanaibh ur cridheacha ſibhs' aig a bheil an inntin dhubailte," *Sheum.* iv. 8. " Sguiribh do'n olc ; ionnſaichibh am maith a dheanadh," *Iſai.* i. 16, 17. Ach ma ghabhas ſibh air ur na ghaidh, is eigin duibh baſacha : *Eſec.* xxxiii. 11.

## C A I B. II.

*A feuchainn ciod anns a bheil* IOMPACHA *ag co-ſheaſamh.*

CHA'N fheud mi ur fagail le'r ſuilean leth fhoſgailte, coſail riſan a chunnaic daoine 'g imeachd mar chraobhan, *Mar.* viii. 24. Tha'm facal " prodhaiteach arſon teaſgaiſg co maith is arſon achaſain," 2 *Tim.* iii. 16. Air an aobhar ſin an deigh ur ſtiura 'n fhad ſo ro' choilion cunthart agus mearachd, theid mi nis aſtigh leibh ionnſuidh cala' na ſirinn.

Ann ath-ghairrid mata, tha iompacha ag co-ſheaſamh ann atharracha iomlan a theachd air a chridhe 's air a chaithe-beatha. Natur, agus aobhar an atharrachai' ſo bheir mi oidheirp air a leige' ris duibh.

1. " 'S e Spiorad DHIA ughdar agus fhear-oibreachaidh," 's air an aobhar ſin theirar

theirear ris " naomhacha 'n Spioraid." 2 *Teſſal.* ii. 13. agus " ath-nuadhacha 'n Spioraid Naoimh," *Tit.* iii. 5. Gidheadh cha'n 'eil ſo a druideadh amach pearſanna eile na Trionaid; oir tha'n t abſtol a' teagaſg dhuinn buidheachas a thoirt do " Athair ar Tighearn' Iosa Criosd, a dh' áth-ghin ſinn," 1 *Pead.* i. 3. agus tha air a rà gu bheil Criost " a' toirt aithreachais do Iſrael," *Gniomh.* v. 31. is theirear ris " an t athair ſiorruith," *Iſai.* ix. 6. agus ruinne " a ſhliochd," agus " a chlann a thug Dia dha," *Eabh.* ii. 13. *Iſai.* liii. 10. O cia ſona 'n daimh ſo! tha'n Trionaid air fad mar athair aig an nua-chreatuir: ach a chionn gu bheil an obair air a h earbſa gu h araid ris an Spiorad Naomh, tha e air a rà gu bheil ſinn " air ar breith o'n Spiorad," *Eoin.* iii. 8.

Uaidh ſo chi ſinn gu bheil an obair ſo oiſcionn cumhachd duine: " Tha ſinn air " ar gineamhuin, cha'n ann o thoil na feola, " no o thoil duine, ach o Dhia," *Eoin.* i. 13. Na ſmuainich gu brath gu bheil thu comaſach air thu fein iompacha: ma b' aill leat gu tachra ſo, na biodh ſuil agad ri dheanadh ad neart fein. Is ais-erigh o na mairbh e,

*Taiſb.*

*Taiſb.* xx. 5. *Epheſ.* ii. 1. is nua-chruthachadh e, *Gal.* vi. 15. *Epheſ.* ii. 10. cha lugha na uile-chumhachd a tha comaſach air, *Epheſ.* i. 19. 'S am bheil neart duine coſail ri leithid ſo do nithe? Mur 'eil agad ach na deagh bheuſan a fhuair thu o natur, gnè maith, macant agus ſtuama', *&c.* tha thu fathaſd ad choigreach do fhior-iompacha: oir is obair oiſcionn natuir ſo.

2. " Tha da cheann-aobhair aig an obair " ſo; aon o'n leth-aſtigh, is aon o'n leth- " amach." (1.) " Is e'n t aobhar o'n leth- " aſtigh ſaor ghràs Dhia." " Ni h' ann o " oibre fireantachd a rinn ſinne, ach a reir " a throcair fein ſhabhalaich e ſinn, le ath- " nuadhachadh an Spioraid Naoimh," *Tit.* iii. 5. " O thoil fein ghin e ſinn." *Sheum.* i. 18. Tha ſinn air ar tagha 's air ar gairm a chum bhi air ar naomhacha, 's cha'n ann a chionn gu bheil naomhachd ſam bith againn, *Epheſ.* i. 4.

Cia taingeil air a ſhon ſo *Peadar!* " Gu " ma beannuichte gu raibh Dia agus athair " ar Tighearn' Iosa Chriosd, a rinn ar n " ath-ghintein, na mhor-throcair," 1 *Pead.* i. 3. 'S cia ulla' bha *Pol* gu ſaor-throcair Dhia aideacha ſan ni cheudna! " Dia

" tha ſaibhir ann trocair, arſon a mhor-
" ghraidh leis 'n do ghradhaich e ſinn, cho-
" bheothaich e ſinn maille ri Criosd: le
" gràs tha ſibh air ur ſlanucha." *Epheſ.* ii.
" 4, 5.

" (2). Is e aobhar ar n iompachaidh o'n
" leth amuigh airidh agus eidir-ghuidh
ar Slanui'ear bheannuichte." " Do dhaoine
" ceannairceach fhuair e tiolaca," *Salm.*
lxviii. 18. Agus is ann da thrid-ſan ata
Dia 'g oibreachadh annainn gach ni tha
taitneach na lathair fein, *Eabh.* xiii. 21. Is
ann da thridſan ata ſinn a' faotain na h uile
bheannacha ſpioradail ann nithe neamhaidh.
*Epheſ.* i. 3. Is eſan a rinn eidir-ghuidh
arſon nan daoine taghta mu'n do chreid iad,
*Eoin.* xvii. 20. Is ann do thoradh a ſhaoith-
reach-ſan gach duine iompaichte, *Iſai.* lii. 11.
Agus co mhathair a dh' fhuiling riabh arſon
leinibh uirrid as a dh' fhuiling Criosd air
arſon-ne! Gach pian, is ſpairn, is crà dh'
fhuiling e air a chrann-cheuſaidh, b' iad
ſin piantaidh ar n ath-ghineamhuin-ne,
*Gniomh.* ii. 24. Tha e air a dheana' na
naomhacha air arſon-ne, 1 *Cor.* i. 30.
Naomhaich ſe e fein (no thug ſe e fein
ſeachad mar naomh-iobairt) a chum 's gu
biodh

biodh mide air ar naomhacha, *Eoin.* xvii. 19. Agus is ann trid ofrail a chuirp-san, aon uair arson na h uile, tha finn air ar deana naomha, *Eabh.* x. 10.

3. "Is iad na h ionstrumeinte, leis am "bheil an t iompacha so ga oibreacha, "ministrealachd an fhocail, agus am focal "fein." (1.) "Ann Iosa Criosd ghin "mise sibh, trid an t soisgeil," 1 *Cor.* iv. 15. Is iad ministeara Chriosd an dream a th' air an cur a dh' fhosgla suilean daoine, 's g'an iompa dh' ionnsuidh Dhia, *Gniomh.* xxvi. 18. (2). Tha finn air ar n ath-ghintein le facal na firinn : is e so a shoillsicheas an t sùil, a dh' iompaidheas an t anam, *Salm.* xix. 7, 8. 's a tha comasach air ar deana glic a chum slainte, 2 *Tim.* iii. 15. Is e so an siol neo-thruailli' leis a bheil finn air ar n ath-ghintein, 1 *Pead.* i. 23. Ma tha finn air ar glana, 's ann leis an fhocal, *Ephes.* v. 26. Ma tha finn air ar naomhacha, 's ann trid na firinn, *Eoin.* xvii. 17. 'S e so ata 'g oibreacha creideimh ann-ainn, is gar n ath-ghineamhuin, *Rom.* x. 17. *Sheum.* i. 18.

Cia mor an spèis bu choir a bhi agaibhsa do'n fhocal, O dhaoine naomha ! oir is ann

leis a bha ſibh air ar n iompacha? Cia dùrachdach bu choir dhuibhſa bhi ga iarruidh, O pheacacha! oir is ann leis is eigin duibh bhi air ar n iompacha cuideachd; cha'n 'eil meadhon cumainte ſam bith ann ach è. Sibhs' a mhothaich a chumhachd ga'r n athnuadhacha, bithibh toigheach uime 'm fad is beo ſibh; bithibh gu brath taingeil air a ſhon: ceanglaibh e mur muineal; ſgriobhaibh air ur dearnaidh e; taiſgibh na'r brollach e, *Seanr.* vi. 21, 22. Nuair a tha ſibh ag imeachd, deanadh e ur ſtiura; nuair a tha ſibh a' cadal, deanadh e ur coimhead; nuair a tha ſibh a' dùſga, deanadh e cainnt ribh. Abraibh leis an duine naomh *Daibhi'*, cha dio-chuimhnich mi a choidh' t iartais, oir leo-ſan rinn thu mo bheothacha, *Salm.* cxix. 93. Sibhſa tha neo-iompaichte, leughibh am focal le curam, dlùthaichibh ris an àite 'm bheil e air a ſhearmonacha le cumhachd; lionaibh na dorſa mar a mhor-bhuidheann eaſlan, dhall, bhacach, ſheargta, a' feithe' ri gluaſad an uiſge, *Ein.* v. 3. Guidhibh gu tigeadh an Spiorad anns an fhocal: thigibh do'n t Searmoin o 'r glùnaibh; is rachaibh gu'r glunaibh o'n t Searmoin a rìs. Cha'n fhàs an ſiol mur bi e air uiſgeacha le

deoir

deoir is le h urnaighean, 's air altrum le cùl-ſmuainte co maith as le h ul'acha.

4. " 'Se crioch an iompachai (no run na " Ti tha ga oibreacha) ſlaint' an duine, 's " gloir Dhia." Tha ſinn air ar tagha trid naomhachai chum ſlainte, 2 *Teſſ.* ii 13. air ar gairm, a chum as gu bithemid air ar glor-acha: *Rom.* viii. 30. ach gu h araid a chum as gu biodh Dia air a ghloracha, *Iſai.* lx. 21. gu cuire-mide 'n cèill a chliu, 1 *Pead.* ii. 9. 's gu bithemid tarbhach ann deagh oibre, *Col.* i. 10. O Chrioſduidh! na dio-chuimh-nich ciod a chrioch gus an deachai do do ghairm; leig le d' ſholus dealra, *Mat.* v. 16. leig le d' lochran laſadh, is le d' thor-adh a bhi maith, agus pailt, is ann deagh am, *Salm.* i. 3 biodh t uile rùn a reir ruin De, a chum anns gach ni gu biodh eſan air a ghloracha leat, *Phil.* i. 10.

5. " 'Se an neach a th'air atharracha mar " ſo am peacach taghta, agus ſin gu h iom-" lan, na uile cheatfaidh agus chumhach-" dan, na bhallaibh uile 's na inntin." Cha'n e an ſean tigh a leaſachadh ach a leagail, is aitreabh ùr a chur aſuas na aite, a ni iomp-acha: cha mho is e mìr do eudach ùr a chur air an t ſean truſcan; ach an aitreabh is an

truſcan a bhi gu h iomlan nuadh. Tha naomhachd a' ruith ro' cheatfaidh, ro' chridhe, 's ro' chaithe-beatha 'n duine iompaichte. Is duine nuadh e, *Epheſ.* iv. 24. nuadh chreatuir. "Tha na h uile nithe "nuadh," 2 *Cor.* v. 17. Tha iompacha a' dol domhain, is a ruigheachd air a chridhe, *Gniomh.* ii. 37. agus vi. 14. a' tilge gach ni bonn os ceann, is a' fagail duine mar gu b' ann an ſaoghal eile. Tha e ruith air feadh an duine gu h iomlan, na inntin, na bhallaibh, is na chaithe-beatha anns gach earainn deth.

1. "'Na inntin." Tha e ag deanadh atharrachaidh iomlain ann taobh aſtigh. Ann toiſeach, tha e 'g atharracha na barail, agus breithneachai na h inntin, air chor as gu bheil an ſoaghal is gach ni a th' ann mar neo-ni ann ſuilibh an duine iompaichte, an coimeas ri Dia 's ri ghloir, *Gniomh.* xx. 24. *Phil.* i. 20. *Salm.* lxxiii. 25. Foſglaidh e ſuile na h inntin, agus "tionndaidh e "daoine o dhorchadas gu ſolus," *Gniomh.* xxvi. 18. *Epheſ.* iii. 8. 1 *Pet.* ii. 12. An duine nach faca roimhe cunthart ſam bith na ſtaid, tha e nis ga fhaicinn fein caillte, caillte gu tur, *Gniomh.* ii. 37. ni's lugha na

bhios e air ath-nuadhacha le cumhachd grais. Eſan a ſhaoil roimhe nach raibh moran cron ſa pheaca, tha e 'nis a' faicinn nach 'eil dorainn ſam bith coimeas da: tha e faicinn gu bheil am peaca na ni mi-reuſant' eacorach agus ro-ghràineil; air chor as gu bheil eagal is fuath aige roimhe; gu bheil e ga ſheachna 's a' teiche' uaithe, is gràin aige ſeadh dheth-fein arſon bhi cionntach ann, *Rom.* vii. 18. *Job* xlii. 6. *Eſec.* xxxvi. 31.

Nis, a reir an t ſoluis nuaidh ſo, tha caochla inntin agus breathnachaidh aig an duine na bh' aige roimhe: nis is e Dia gach ni l' eſan: cha'n 'eil neach aig "air neamh no air thalamh coimeas da," *Salm.* lxxiii. 25. Tha e 'ga roighneacha ro'n domhan uile; 's fearr leis a chaoi'neas gràdhach na beatha: is ſolaſaiche leis dealradh a ghnùis na ola 's fion, is gach teachd-an-tir air an do ſhocruich e roimhe ſin a chridhe, *Salm.* iv. 6. 7. 'Se ſo guth an duin' iompaichte; "Is e n Tighearna mo phorſan, a deir m' anam: Co "th' agam air neamh ach thuſa? 's ni bheil "neach air thalamh air a bheil mo chion "ach thu. Is e Dia neart mo chridhe, 's

" mo chuibhrionn buan am feaſd." *Salm.* lxxiii. 25, 26. *Tuir.* iii. 24.

San dara h aite, " bheir iompacha do " dhuine caochla toile, araon a thaobh nam meadhona agus na criche." 1. " Tha 'n " rùn air atharracha," *Eſec.* xxxvi. 26. *Jer.* xxvi. 33. *Iſai.* xxvi. 8, 9. Tha crioch nuadh is rùn nuadh aig an duine iompaichte. Tha nis DIA thar gach ni na aire, 's cha'n 'eil ſuim aige do ni ſan t ſaoghal coimeas ri CRIOSD a bhi air a chliudhacha leis, *Phil.* i. 20. Tha e ga mheas fein ni's ſona ma chuireas e onoir ſam bith air CRIOST, no ma ni e ſeirbheis ſam bith dha na ghinealach, na 's na h uile ni eile 's urr' an ſaoghal a thoirt ſeachad. Is e'n aon ni ſonraicht' a th' air aire ainm Ios' a bhi air ardacha ſan t ſaoghal, agus ſguaban a bhrathar a ſtriochda ſios uile da ſguaibſan, *Gen.* xxxvii. 7.

A leughadair, am bheil thus' a' faicinn ſo, 's nach 'eil thu feoruich dhiot fein, an e ſo is rùn duitſa? Stad tamul, agus ſmuainich air a ghnothach chuidreamach ſo.

2. " Tha roghainn an duin' iompaicht' " air a h atharracha co maith ri run." Tha e nis a' roighneacha ſligh' eile, *Salm.* cxix. 15. The e roighneacha DHIA mar a chuibhrionn,

rionn, CHRIOSD mar a Shlanui'ear, is naomhachd mar a fhlighe dh' ionnfuidh DHIA, *Eoin* xiv. 6. *Rom.* ii. 7. Tha e roighneachadh IOSA mar a Thighearna, *Col.* ii. 6. Cha'n ann arfon eigin idir a tha e dol ionnfuidh CHRIOSD, mar gu feideadh an doinionn e; ach tha e gabhail ris le rùn fuidhichte mar an roghainn is fearr, *Phil.* i. 23. is an ni a thogadh e ro' ionmhus an t faoghail fo uile, ge d' fhaigheadh e'n t iomlan co fhad as a b' àill leis. Aris, tha e gabhail naomhachd mar a fhlighe, 's a' gluafad na ceimibh cha'n ann an aghaidh a thoil, ach le togra 's làn-fpeis di: "Roighnich mi flighe "t aitheanta," *Salm.* cxix. 173. Tha e meas lagh DHIA, cha'n ann mar a chuing, ach mar oighreachd, feadh oighreachd bhithbhuan, *rann* 111. Tha e gabhail teifteis DE, cha'n ann mar chuibhreach no mar uallach, ach mar a fholas is mar a fhonnas, 1 *Eoin* v. 3. *Salm.* cxix. 14. 16. 17. Cha'n e mhain gu bheil e giulan cuing CHROISD, ach tha e ga gabhail. Tha e gabhail naomhacd, cha'n ann mar a ni 'n duine tinn deoch-leighis fhearbh a's eigin da òl no bafachadh, ach mar a ghabhas an duine acrach am biadh d'am bi fpeis aige. Cha'n 'eil ùin' air bith

co taitneach leis (nuair tha e na bheachd fein) ris an uine ſin a tha e buileachadh ann oibre naomha. 'S iad ſo a ſholas agus aighear; miann a ſhùl agus aoibhneas a chridhe, *Job* xxiii. 12. *Salm.* cxix. 82, 131, 162, 174. agus lxiii. 5. Cuir a nis do choguis chuige dh' fheuchainn an tu fein an duine. O cia ſona thu ma 's e ſo do chor! Ach feuch gu bi thu cùramach agus mion ann an ceaſnacha co chuidreamach.

Ann ſan treas aite, " bheir iompacha do " dhuine caochla aigne," 2 *Cor.* vii. 11. Tha ſo air fad a' ruith ann ſruth-chlais nua': tha *Jordan* a nis air a philleadh air ais, is a ſhruth a' ruith ann aird, ann aghaidh cùrſa natuir.

Is e Criosd a *dhochas*, 1 *Tim.* i. 1. is e ſo *ionmhas*, *Phil.* iii. 8. is ann an ſo tha ſhuil, is ann an ſo tha chridhe. Mar cheannuiche bhiodh ulla' gu bàſacha ſan doininn, tha e toileach gách ni tha aige thilgeil thar bord, ma dh' fheudas e ach an aon ſeud ſo a ghleidhe.

Tha a cheud *thogra*, cha'n ann an dèigh òir, ach an deigh gràis, *Phil.* iii. 13. Tha ciocras air na dheigh mar dhuine acrach; tha e ga iarruidh mar airgiod is a' claodhach

air a ſhon mar ionmhus faluichte: b'fhearr leis bhi gràſmhor na bhi ſaibhir; b'fhearr leis gu b' e duine bu naomha air thalamh, na gu b' e duine b' fholuimte, b' ainmeala, 's bu chumhachdaiche. Am fad 's a bha e feolar b'i chainnt, O! nam biodh urram mor agam, is pailteas ſtorais agus ſaibhreis; nam biodh m' ainmheach air a phaighe', 's teachdan-tir agam fein is aig mochuideachd, ann ſin bu duine ſona mi. Ach a nis tha a ghuth air atharracha: O! ars' an duin' iompaichte, nam biodh mo pheacaidh air an claoidh, nam biodh a leithid ſin do thomhas gràis agam, a leithid ſin do cho-chomun le Dia, ge d' bhithinn bochd agus ſuarach, cha bhiodh umhail agam dheth, mheaſainn mi fein am dhuine ſona. A leughadair, an ĩ ſo cànain t anama ſa?

Tha *aoibhneas* an duine iompaichte air atharracha. Is aoibhneiche leis ſlighe teiſt-eis De na ſaibhreas mor da mheud, *Salm.* cxix. 14. Tha e "gabhail toil do naomh-"reachd Dhe," cha'n èil aoibhneas air bith aige coimeas do bhi ſmuainteachadh air Criosd, a' mealtuinn a chuideachd, is a faicinn a luchd-muinntir a' ſoirbheacha.

Tha a *chùram* air a ghlan atharracha; bha

uair

uair a bha a chridhe leagta co mor air an t ſaoghal as gu bu leor leis mionaide iomallach uin' a bhuileachadh air anam. Ach a nis " cha'n 'eil cùram tuill' air arſon nan aſſal," oir tha a chridh' air a ſhocruchadh air an rioghachd. A nis is e 'n aon ni tha cur iomguin air, " Ciod a ni mi chum as gu " ſabhalar mi?" *Gniomh.* xvi. 30. Is e chùram ſonraicht' anam a thearnadh. O cia taingeil a bhiodh e dhuit nan cuire' tu as amharus e mu thiochiol ſo!

Tha *eagal* air atharracha mar an ceudna: *Eabh.* xi. 25. 27. Aon uair cha raibh ni ſam bith a' cur uirread eagail air ri call a mhaoin no urram no toil-inntin a chairdean, is tuiteam fa dhiomb dhaoine cumhachdach; cha raibh ni air bith a b' eagalaiche leis na iomra chluinntin air pèin, no bochdainn, no michliu: ach a nis tha na nithe ſo faoin na ſhuilibh an coimeas ri eas-onoir no diomb Dhia. Cia faicilleach a tha e gluaſad mu'n ſaltàir e air rib, no mu'm faigh e tuiſleadh! Tha eagal air an cònuidh, tha e fealltuin roimhe 's na dhèigh; tha ſhuil air a chridhe, 's tha e gu bitheanta ga tilgeil thar a ghualainn, mu'n glacar e uair ſam bith le peaca, *Salm.* xxxix. 1. *Seanr.* xxviii. 14. *Ecleſ.* ii. 14.

14. Tha e fuidh oillt ma thuiteas da uirread as fmuainteach air fabhar Dhia a chall; is e fo an aon ni tha eagal bais aige roimhe, *Salm.* li. 11. 12. agus cxix. 8. Cha'n èil ni fan domhan a chràidheas e co mor ri fmuainteach' air dealacha ri Criosd.

Tha a *ghaol* a' ruith ann am mùtha rathaid. "Chaidh mo ghaols' a chèufadh!" ars' *Ignatius* a' labhairt mu thiomchiol Chriosd. "Is e fo mo ghràdhfa," ars' an leannan, *Caintic.* v. 16. 'S cia mor an folas leis a bheil *Auguftin* gu bitheant' a' dortadh amach a ghraidh air Criosd? "Faiceam thu, O "fholuis mo fhùl! Thig, O aoibhneis mo "fpioraid. Dearcam ort, O bheatha m' "anama. O nochd thu fein domh, mo "mhor-àgh, is mo làn-chofhurtachd; mo "Dhia, mo bheatha, 's uile ghloir m' "anama. Leig dhomh t fhaicinn, O "mhiann mo chridhe. Leig dhomh do "ghleidhe, O ghaoil m' anama. Leig "dhomh do ghlaca, leig dhomh do mheal-"tuinn, O fhir-nua-phofda neamhaidh."

Tha a *bhròn* cuideachd a' ruith arfon mutha aobhair, 2 *Cor.* vii' 9. 10. Sealla da pheacai', 's do Chriosd air a cheufadh,

a 's gann a dhruidheadh air roimhe, cia goirt a tha eud anois a ruigheaehd a chridhe!

Tha *fhuath* air ghoil, is a chorruich a' laſadh ann aghaidh a pheacaidh, *Salm.* cxix. 104. Cha'n 'eil faighidin aige ris fein ; tha e ga mheas fein mar amadan, is a' meas ainm air bith tuille 's maith air a ſhon, nuair tha fhearg air a duſga ſuas ann aghaidh a pheacaidh, *Salm.* lxxiii. 22. *Seanr.* xxx. 2.

A nis mata " dean thuſa cò'ra ri d' " chridhe fein," is feuch ciod an taobh tha t aigne 'm bitheantas a' ruith, is do chridh' ag aomadh, am bheil no nach 'eil e ionnſuidh DHIA ann CRIOSD oſcionn gach aon ni eile. Tha, gun amharus, duſgadh aigne, grad agus laidir, r'a fhaotainn gu tric ann an cealgoirean, aig a bheil natur buailteach d'a leithid ſin do thiomadh: agus, air an laimh eile, tha na naoimh iad-fein as eugais an aigne mhothachail ſo, far am bheil an natur ni's maille 's ni's do-dhùſgaidh. Is i cheiſt mhor am bheil an inntin is an toil gu daingean air an ſocrachadh air DIA, thar gach ni eile o'm bheil ſùil againn ri bheag no mhor de bhuannachd : 's ma tha 'n t aigne gu treibh-dhìreach a' leantuin na roghainn ſo ge nach 'eil e co laidir no mhothachail as

bu

bu mhaith leinn, cha' n 'eil ag nach 'eil an t atharracha flainteil.

2. Tha'n t iompacha iomlan " air feadh " nam ball uile." Na buill a bha roimhe nan ionftrumeinte do'n pheaca, tha iad a nis nan foithiche naomh am beo-theampul CHRIOSD, *Rom.* vi. 16. 1 *Cor.* iii. 16. An t *fùil* a bha roimhe fo luaineach, macnufach, ardanach, fanntach, tha i nis, cofail ri fuil *Mhuire*, ri bron ofcionn a peacaidh, *Luc.* vii. 38. a' dearcadh air DIA na oibre, *Salm.* viii. 3. a' leughadh fhocail, *Gniomh.* viii, 30. a' fealltuinn a fios agus afuas arfon diol-deirce 's cufpaire trocair, is arfon cothrom agus fàth feirbheis air bith a dheana do'n Tighearna.

A *chluas*, a bha roimhe fo fofgailte do ghairm an Aibhifteir, is aig nach raibh uirread fpeis do ni fam bith as a bh' aice do chò'ra falach agus faoin, is do ghàire 'n amadain, tha i nis air a fuaigheal ri dorus tighe CHRIOSD, is fofgailte da theagafg. Tha i 'g rà " Labhair, a Thighearna, oir tha do " fheirbhifeach ag eifdeachd ;" is tha ciocras orra 'n deigh fhocail mar an' deigh uifge, 's ga mhiannacha ni's mo na'n teachd-an-tir a bheathaicheas e, *Job* xxiii. 12. " ni's mo " na mhil 's a chir-mheala," *Salm* xix. 10.

" An

An *ceann*, a bha làn do innleachda ſoaghalta, tha e nis air a liona le nithe eile, 's air a ſhhocrachadh air toil Dia, *Salm.* i. 2. agus cxix. 97. Na *ſmuainte* 's an cùram a tha ga liona, 's ann mu *Dhia* thoileacha 's mu'n pheaca ſheachnadh a tha iad gu h àraid air am bnileachadh.

A *chridhe*, bha lan do an-mianna gràineil, tha e nis air fàs na altair chubhrai', far am bheil teine gràidh do Dhia air a ghleidhe 'n cònuidh beo; 's o'm bheil gach aon la iobairt urnaigh agus molaidh, maille ri tùis athchuinge naoimh, bith-urnaigh agus oſnaich', a ſior dhol ſuas, *Salm.* cviii. 1. agus cxix. 20. agus cxxxix. 17, 18.

Tha *bheul* air fàs na thobar beatha, a *theanga* mar airgiod taghta, 's a *bhilidh* a beathaca moran, o'n tha 'nis a cho'ra air a dheana blaſda le gràs, *Col.* iv. 6. is am beul air a ghlanadh o choluadar ſalach, o mhiodal, o bhòſd, o bhreugan, o mhionnan, o chùl-chàine, bha aon uair a' briſteadh amach nan laſraichean o'n ifrinn ſin a bha ſa chridhe, *Sheum.* iii. 6, 7.

An *ſgornan*, a bha roimhe mar " uaigh " fhoſgailte," *Rom.* iii. 13. tha e nis a cur amach dea'-bholadh urnaigh agus naomhcholuadar,

choluadar, is tha 'n duin' a' labhairt an teangaidh eile, eadhon an cànuin *Chanaain*, is a' ghabail an tlachd is mo ann a bhi labhairt mu DHIA, mu CHRIOSD, is mu ſhaoghal eile. Tha bheul a' cur ann ceill gliocais, agus is i theanga (th' air fàs na trompaid airgid a chliudhachadh a Chruthai'ir) a ghloir, is am ball a's fearr da bhallaibh.

A nis ſo far am faigh thu 'n cealgair fàilneach. Labhraidh e, theaga, mar aingeal, ach tha a chridhe ſanntach, no duais an eaſ-ionracais na laimh; no ma tha a làmh glan, tha chridhe làn do ſhalchar, *Mat.* xxiii. 27. làn do chùram mi-laghail, do anmianna neo-claoidhte, do uabhar agus do mhi-run. Theaga, mar iomhaigh *Nebuchadneſair*, gu bheil, *a cheann do dh'òr*, gu bheil moran eolais aige; ach tha chaſan do *chreidh*, tha aigne ſaoghalta, tha intinn talmhai, tha ghiulan feolar. Lean ann diomhair e, 's gheibh thu a lorg ann leth-rathad eigin peacach; cha'd atharraich each an cuid do nithe.

3. Tha'n t iompacha iomlan " air feadh " a chaithe-beatha 's a ghiulain." Tha 'n duine nuadh ag imeachd an ſlighe nuadh, *Epheſ.* ii. 2. 3. Tha a choluadar air neamh, *Phil.* iii. 20. Cha luaith' a ghairmeas CRIOSD,

le

le ghràs eiſeachdach, na ni eſan air ball a leantuinn, *Mat.* iv. 20. Nuair tha Dia a' toirt da cridhe nuadh, 's a' ſcriobhadh a lagh air inntin, tha eſan air ball a' gluaſad na ſhlighe 's a' coimhead aitheanta, *Eſec.* xxxvi. 26, 27.

Ge d' raibh peaca ann fathaſd, gidheadh "cha'n 'eil uachdranachd aige ni's mo *os a* "*cheann,*" *Rom.* vi. 7, 14. "tha thoradh "aige chum naomhachd," *Caib.* vi. 22. Is ge d' fhaigh e ioma' tuiſle, gidheadh is e lagh na beatha agus Ios' a tha e ag ſior-leantuinn, *Salm.* cxix. 30. *Eabh.* xii. 2. is tha ſpeis aige do aitheanta Dhia air fad, is a choinnſeas a' gabhail ſuim do na peacaidh is lugha 's do na dleaſnais is ſuaraiche, *Salm.* cxix. 113. Tha fhailinn agus anmhuinneachd fein nan leth-trom air anam: coſail ris an ſmuirnein a bhios ann ſùil duine, ge nach 'eil e ach beag tha e ro-dhraghail. (O dhuine! 'm bheil thu ag leugha ſo, 's gun thu fealltuin aſtigh air t anam le feincheaſnacha?) Cha'n 'eil am ſior-aithreach na aon duine ſan eaglais, is na dhuin' eil' aig an tigh; naomh air a ghluinibh agus carach na bhùth agus na ghnothaiche; cha toir e deachamh a' mionnt' agus cuimin

ann

an dòchas gu diol sin arson dearmaid a dheanadh "air nithe cud-thromach an lagha, "ceartas agus trocair;" cha ghabh e os laimh bhi diadhaidh nuair tha e leigeil thairis a dhleasnais do dhaoine, *Mat.* xxiii. 14. ach tha e pilleadh o uile pheacaidh, is a' coimhead uile orduigh DHIA, *Esec.* xviii. 21. 's ge nach urr'e so a dheana gu foirfe, gidheadh tha e ga dheana gu dicheallach agus gu treibh-dhireach; gun cheadacha dha fein aon sam bith dhiubh a bhristeadh, *Rom.* vii. 15. A nis tha speis aige do'n fhocal, tha e dùrachdach ann urnaigh, is tha e fosgladh a laimhe 's a tarruing amach anama do'n fhèumach agus do'n acrach, *Rom.* vii. 22. *Salm.* cix. 4. *Isai.* lviii. 10. Tha e bristeadh air falbh a pheacai' le fireantachd, "agus "aingidheachd le trocair a nochda do na "bochdan," *Dan.* iv. 27. Tha dea' chionnseas aige, toileach a bheath' a chaithe gu cubhaibh anns na h uile nithe, *Eabh.* xiii. 18. 's è fein a ghleidhe gun oilbheum araon a thaobh DHIA àgus dhuine.

An so a ris chi thu mi-fhallaineachd moran do luchd aidmheil, a tha gam meas fein nan Criosdui'ean maith. Tha iad bristeach an san lagh, *Mal.* ii. 9. a toirt fainear

nan dleaſnas is àraide s' is uſa, ach cha'n 'eil iad a' dol ro' an obair gu h iomlan: tha iad, mar bha *Ephraim* o ſhean, coſail ri aran nach deach' a thionnda, *Hoſ.* vii. 8. Theaga gu faigh thu iad faicilleach nan cainnt, is cothromach nan gnothaiche, 's gidheadh gu'n ſaothair air bith a chur orra fein ann obair na diadhachd; agus mu thiomchiol iad fein a cheaſnacha 's an cridh' a riaghla, cha'n aithne dhoibh ciod is ciall da. Gheibh thu iad coilionta ſan t ſearmoin, ach lean iad gu'n teaghlaiche 's ann ſin chi thu gur beag aire th'aca air ni ſam bith ach an ſaoghal: no ma tha ſeorta rathaid ac' air aora nan teaglaichibh, lean iad gu'n ſeomar uaigneis, is chi thu'n ſin gur beag an ſuim d'an anam. Theaga gu bheil càileigin do choſlas diadhuidh orra, 's gidheadh nach 'eil iad a' cur frèin r'an teangaidh is mar ſin gu bheil an diadhachd uile diomhain, *Sheum.* i. 26. Theaga gu bheil iad a' cleachdainn urnaigh araon nan teaghlaichean agus nan ſeomraichean, am follas agus an diomhair, ach lean iad gu'm bùthaibh agus gu'n gnothaiche, 's an ſin gheibh thu iad a' gnathacha bhreug, no foill eigin eile gu cothrom a ghabhail air an coimhearſnach. Mar ſo gheibh thu'n

cealgair

failneach anns gach earrainn da umhlachd. —An deigh na h uirréad a rà mu thiomchiol na muinntir a th' air an *iompacha*, feuchamid a nis.

6. " *Co uaidh* a tha ſin a' toinndadh, agus *co ionnſuidh*."

1. Is iad na nithe ſin om bheil ſinn a' tionnda ſan iompacha ſo, am peaca, an t Aibheiſter, an ſaoghal, agus ar fireantachd fein.

Ann toiſeach, *am peaca*. Nuair a tha duin' air iompacha, tha e cur cùl gu bràth ris a pheaca; ſeadh, ris gach uile pheaca, *Salm.* cxix. 128. Ach gu ſonraichte r'a pheacai' fein, is gu h araid ris a pheaca bu toighiche leis, *Salm.* xviii. 23. Is e'm peaca tha duſgadh a dhiomb agus a chorruich, 2 Cor. vii. 11. Is e ſo cuideachd a tha duſgadh a bhròin, ga leon agus ga lot. Tha e ga mhothacha mar lann na thaobh, no mar bhior na ſhùil. Tha e caoidh agus a' gleachd fuidhe, 's ag glaodhach gu goirt, *Och is duine truagh miſe*! Cha'n 'eil uallach air bith is truime leis na a pheaca, *Salm.* xl. 12. Nan tuga Dia dha a roghainn, ghabhadh e os laimh trioblaid air bith fhulang air ghaol bhi ſaor o pheaca: tha e ga mhothacha

ſo mar chloich ghèir na bhròig, a tha ga lot agus ga chrà gach ceim a tha e ſiubhal.

Mu'n d' iompaicheadh e bha barail fhaoin aig' air a pheaca. Mar a rinn *Uriah* air uan dh' àraich e na uchd e; "dh' altruim e ſuas e, agus dh' fhàs e maille ris." Ach air do Dhia a ſhuilean fhoſgla le iompacha, tha e ga thilgeil uaithe le grain, *Iſai.* xxx. 22. Nuair a thig atharracha ſlainteil air duine, tha geùr mhothachadh aige cha'n e mhàin air cunthart, ach mar an ceudn' air gràinealachd a pheacaidh; agus O, cia durachdach a ghuidhe ri Dia gu biodh e air a ghlanadh! Tha grain aige dheth fein arſon a pheacai', *Eſec.* xxxvi. 31. Tha e ruith a dh' ionnſuidh Chriosd, is ga thilgeil fein ſan tobar-ghlanaidh ſin a tha arſon peacaidh agus neo-ghlaine, *Sechar.* xiii. 1.

Tha'n duin' iompaichte, le uile chridhe, a' gleachd agus a' cogadh an aghaidh a pheacai'; tha e gu tric air a ſharuchadh, ach gu brath cha ſtriochd e, 's cha leag e ſios arma; ach cuiridh e cath maith a chreidei' co fhad as is beo e. Is urr' e maitheanas a thoirt da naimhdean eile, 's urr' e truas a ghabhail diu, is urnaigh a dheanadh as an leith, *Gniomh.* vii. 60. ach an ſo cha ghabh

e

e ri rèite, tha e leagta ri dioghaltas: cha choigil a ſhùil is cha chaomhainn a lamh, ge d' bhiodh e dha mar laimh dheis no mar ſhuil deis. Biodh e na pheaca prodhaiteach no ſolaſach, no cliuteach am meaſg a chairde ſaoghalta, gidheadh is fearr leis a phrodhait, an ſolas, agus an cliu ſo chall, na ceadacha dha fein buanachadh am peaca ſam bith le fios da, *Luc.* xix. 8. Cha nochd e baigh no cairdeas air bith ri aon pheaca: c'ait-air bith an tachair e ris tha e ga chronacha 's a' cur na aghai', gun fhailt air bith aige ri chuir air is fearr na "'N d' fhuair mi thu, O "mo namhaid!"

A leughadair, an raibh do choguis aig a h obair am feadh a bha thu ſealltuinn thairis air na briathra ſo? An do chnuaſaich thu na nithe ſo ann a d' chridhe? An do leugh thu 'n leabhar *an taobh aſtigh*, a dh' fheuch-ainn am bheil na nithe ſo do rireadh mar ſo? Mur d' rinn thu ſo, leugh na nithe ſo a rìs, is thoir air do choguis labhairt, agus innſe' dhuit gu ſoilleir an i no nach i ſo do ſtaidſa.

An do "cheus thu 'n fheoil, le h aigne 's le h an-mianna;" 's an d'rinn thu cha'n e mhain do pheacaidh aideachadh, ach mar

an ceudn' an treigſinn? an treigſinn gu buileach ad rùn is ad dhùrachd, agus an ſeachnadh ann ad chaithe-beatha; gun bhi cionntach ann aon air bith dhiu le d' dheoin no le fios duit? Mur d' rinn thu ſo, cha'n 'eil thu air t iompacha fathaſd

San dara h aite, tha ſinn a' pilleadh *on Aibhiſteir*. Tha iompacha a' ceangal an duine laidir, a' toirt uaidh arma, a tilgeil amach airneis, agus a' pille' dhaoine o chumhachd an Abhiſteir a dh' ionnſui DHIA, *Gniomh.* xxvi. 18. Roimhe ſo, cha luaithe a ſmèideadh an t Abhiſteir le mheur ris a pheacach, gu ghairm gu cuideachd olc, gu cluiche chronail, no gu ſolas gràineil; na dheanadh e air ball a leantuinn, " mar " an damh a dh' ionnſuidh a chaſgraidh, " is mar an t amadan gu ſmachdachadh a " chip; mar a dheifricheas eun a chum an " rib, is gun fhios aige gur ann chum a " bhàis ata e." Ach an deigh bhi air iompacha' tha e toirt ſeirbbeis do mhaighſtir eile, 's a' gabhail mutha rathaid, 1 *Pead.* iv. 4. tha e falbh agus a' teachd air ſmèide' CHRIOSD, *Col.* iii. 24. Air uairibh feudai' *Satan* a chas fhaotainn an ſàs, ach da dheoin cha bhi e na thràill aige ni's faide. Tha e

feachantach air gach rib is buaire, 's air fhaicill an aghaidh innleachdan an Aibhisteir: anns gach ni tha eùd aige roimhe, eagal gu toir e uair air bith oidheirp air, no gu faigh e tèum air. Tha e " gleachd ri " uachdranachdaibh agus ri cumhachdaibh," *Ephes.* vi. 21. Tha shuil an cònuidh air a namhaid, 1 *Pead.* v. 8. is tha e ri faire anns gach dleasnas, a chum as nach faigh a namhaid greim air.

San treas aite tha sinn a' pilleadh *o'n t saoghal.* Roimh' iompacha's e 'n saoghal aig a bheil a bhuai'. Tha duin' a' striochdadh an dara cuid do Mhammon no da dhea' chliu fein; no tha " barrachd graidh aige do shòlas na th' aige do Dhia," 2 *Tim.* iii. 4. So far am bheil freamh ar truaighe o'n cheud leaga; tha aomadh ar cridhe dh' ionnsuidh a chreatuir ni 's mo na dh' ionnsui' Dhia, 's tha sinn a' toirt do'n chreatuir an spèis, an earbsa, agus am meas sin bu chubhai' dhuinn a thoirt do Dhia na aonar, *Rom.* i. 25. *Mat.* x. 37. *Seanr.* xviii. 11. *Ierem.* xvii. 5.

Ach tha gràs an iompachaidh a' cur gach ni ceart a rìs. Tha e cur Dhia san ri'chathair, agus an t saoghail aig stol a choise,

*Salm.* lxxiii. 25. Tha e cur CHRIOSD ann sa chridhe, 's an t saoghail fa chois, *Ephes.* iii. 17. *Taisb.* xii. 1. Is amhluidh a deir *Pol,* " tha mis' air mo cheusa do'n t saoghal, " agus an saoghal dhomhsa," *Gal.* vi. 14. Roi' 'n atharracha so b' i aon iomguin, " Co " nochdas duinn (do nithe 'n t saoghail so) " aon ni maith?" Ach a nis tha e feinn mutha ceileir, " A Thighearna, tog thusa " dealra do ghnuis ormsa," 's biodh coirc is fion is sochairean an t saoghail so aig a a mhuinntir leis an aill, *Salm.* iv. 6, 7. Roimhe so, bha miann is toil-inntin a chridhe san t saoghal; agus is e b' òran da 'n sin, " Anam, gabh t fhois; ith, ól, is " bi subhach; tha gu leor do mhaoin agad " air a thasgai' suas arson ioma bliadhna." Ach a nis shearg so uile, " 's cha'n 'eil " aill'eachd air bith ann gur fiu leis iarruidh." Air an aobhar sin tha e feinn le Salmadair binn *Israel,* " Ni m' anam uaill san Tigh- " earna; 's e DIA cuibhrionn m' oighr- " eachd; thuit mo chrannchar an aite aoibh- " neach, agus is breagha m' oighreachd." Tha e ga mheas fein sòna, 's a' deana gairdeachais na DHIA, *Salm.* xxxiv. 2. *Tuir.* iii. 24. 's cha'n 'eil ni sam bith eile comasach

comaſach air a thoileacha. Sgriobh e *diomhanas agus briſte cridhe* air gach aon toil-inntin ſhaoghalta, *Ecleſ.* i. 2. *aolach* agus, *calldach* air gach ni oirdheirc air thalamh, *Phil.* iii. 7, 8. Is iad beath' agus neo-bhaſ'orachd air am bheil e nis ann tì *Rom.* ii. 7. Tha e dian-ſhire' gràis agus gloir, is ann tòir air a chrùn air nach tig ſmal, 1 *Cor.* ix. 25. Tha a chridhe leagt' air Dia iarruidh, 1 *Chron.* xxii. 19. agus 2 *Chron.* xv. 15. Air tùs agus thar gach aon ni, tha e 'g iarrui' rioghachd Dhe agus fhireantachd-ſan; is cha'n 'eil diadhachd na ſhuilibh ni's mò mar ni faoin, ach mar an ni is ro-chuidrimiche. *Mat.* vi. 33. *Salm.* xxvii. 4.

A nis mata, dean ſtad beag, is ſeall an taobh aſtigh dhiot. Ciod ris am mo do ghnothach-ſa na ſo? Nach 'eil thu gabhail os laimh gu buin thu do Chriosd ach nach 'eil thu toirt geill do'n t ſaoghal; Seadh nach 'eil thu gabhail tuille ſpèis agus tlachd ſan t ſaoghal na ann-ſan? Nach 'eil thu ga d' mhothacha fein ni's ſunntaiche 's ni's toilichte nuair tha'n ſaoghal a' dol leat mar do mhiann, is tu air do chuartacha le ſolas-aibh talmhai', na nuair a tha thu air dol a thaoibh gu urnaigh agus ſmuainte 'n

diamhair, no gu feitheadh air DIA na fhocal agus na aora? Cha'n 'eil comhar' air bith is cinntich' air neach a bhi fathaſd neo-iompaichte, na nithe 'n t ſaoghail a bhi 'n uachdar na thogra, na ſpeis, agus na mheas, 1 *Eoin.* ii. 15. *Sheum.* iv. 4.

An cridhe gach neach ata fior-iompaichte, 's ann aig CRIOSD a tha 'n uachdranachd. Cia ionmhuin leis an neach ſin ainm? Cia cubhrai' leis a bhola? *Caint.* i. 3. *Salm.* xlv. 8. Tha ainm Ios' air a ghearradh air a chridhe, *Gal.* iv. 19. 's air a thaſgai mar cheanglachan mirr (mar luibhean cubhrai') na bhrollach, *Caint.* i. 13, 14. 'N a bheachdſan, cha'n 'eil an onoir ach aile, 's cha'n 'eil an ſùgradh ach cuthach; is thuit Mammon aſios, coſail ri *Dagon* roimh' an àirce, riabh o'n chaidh CRIOSD air mhodh ſlanteil a leige' ris da. 'S e ſo a chlach phriſeil do'n fhior iompachan, 's e ſo ionmhus, 's e ſo a dhochas, *Mat.* xiii. 44, 45. 'S e ſo a ghloir, "Is leamſa mo ghradh, "agus is leſan miſe," *Gal.* vi. 14. *Caint.* ii. 16. O, 's aoibhneiche leſan gur urr' e ràdh, Is leamſa CRIOSD, na ge d' fheudadh e ràdh, Is leamſa an rioghachd, Is leamſa na h *Innſean.*

Sa

Sa cheathramh aite, tha ſinn a' pilleadh *o'r fireantachd fein.* Mu'n iompaichear duine, 's i oidheirp e fein a chòdacha le dhuilleaga-ſìge fein, *Phil.* iii. 6, 7. *Gen.* iii. 7. 's a ſhlànacha le oibre fein, *Mic.* vi. 6, 7. Tha e ulla' gu earbs' a dheanadh as fein, *Luc.* xvi. 15. agus xviii. 9. gu fhireantachd fein a ſhèide ſuas, agus gu ſtriochdha do fhireantachd DHE, *Rom.* x. 3. Ach bheir iompacha dha mutha inntin; tha e 'nis a tilgeil air falbh fhireantachd fein mar bhroineig ſhalaich, *Iſai.* lxiv. 6. A nis tha e bochd na ſpiorad; *Mat.* v. 3. ga dhìte 's ga chaſaid fein, *Rom.* vii. a' faicinn gu ſoilleir gu bheil e " ainniſeach agus truagh, " agus bochd, agus dall, agus lomnochd." *Taiſb.* iii. 17. Tha e faicinn ſaoghal do aingidheachd feadh na nithe naomha; tha e faicinn nach 'eil ach ſalchar na fhireantachd fein as an raibh e deana bun, is cha ghabhadh e os laimh arſon mile ſaoghal a bhi air fhaotainn innte tuille, *Phil.* iii. 4, 7, 8, 9. Tha mheùr do ghnath air a leòn, *Salm.* li. 3. air a pheacaidh, air uireaſuibh. Tha nis meas mor aig' air fireantachd CHRIOSD: tha e faicinn an fhèum a th' aig air CRIOSD anns gach aon dleaſnas, araon

chum a phearſa 's a dheanadas fhireanacha. Cha'n urr' e bhi beo as eugais; cha'n urr' e urnaigh a dheanadh as eugais. Is eigin do CHRIOSD dol maille ris, ar neo cha'n urr' e teachd an lathair DHIA: tha thaice ri laimh CHRIOSD, nuair a tha e ga ſtriochda fein an tigh an Tighearna: tha e ga mheas fein mar dhuine caillt' as eugais: tha a bheatha falaichte 's a' fàs ann an CRIOSD, mar fhreamh craoibhe tha faotainn beatha 's daighneachaidh o'n talamh. Roimhe ſo, bu ſgeul faoin fuar leis iomra mu CHRIOSD, ach a nis cia taitneach leis a chluinntin! Tha e nis a' glaodhach, mar a rinn an fhianuis, "Uam gach ni ach CRIOSD."

An deigh fhaicinn *co uaidh* tha ſinn a' pille', feuchai' ſinn a nis *co ionnſuidh*.

1. Ionnſuidh DHIA an Athar, a Mhic, is an Spioraid Naoimh.

2. Ionnſuidh lagh, ordui'ean, agus ſlighe CHRIOSD.

Cha'n 'eil duin' air bith do rireadh air a naomhacha gus am bi a chridhe air a ſhocruchadh air DIA thar gach ni, 's an roighnich e eſan mar a chuibhrionn agus ard-mhaith. Is iad na briathra ſo is cainnt do chridhe a chreid'ich; "Is tuſa o DHIA

"mo

" mo chuibhrionn," *Salm.* cxix. 57. " Ni " m' anam uaill san TIGHEARNA." *Salm.* xxxiv. 2. " 'S ann uaithe-san a thig m' " fhurtachd; is e mhain mo charraig is mo " shlainte, 's e mo thearmunn daingean. Is " ann an DIA tha mo shlainte 's mo ghloir; " is e carraig mo neart agus mo chathair " dhidein." *Salm.* lxii. 1, 2, 5--7. & xviii. 1, 2.

An aill leat a chur ionnsui' na deuchainn, am bheil no nach 'eil thu air t iompacha? Nis mata thuga t anam is gach ni tha 'n taobh astigh dhiot fainear:

An do roighnich thu DIA arson do shonais agus t oighreachd? C' ait a bheil toilinntin do chridhe ag co-sheasamh? Cia uaidh tha thu faotainn an t solais is mo? Thig mata, 's le *Abraham* " tog asuas do " shuil gu deas agus gu tuath, gus an ear " agus gus an iar;" seall mu'n cuairt duit, ciod a b' fhearr leat fhaotainn do na bheil air neamh no air thalamh a chum do dheana sona? Nam tuga DIA dhuit do roghainn mar a thug e do *Sholamh*, is gu'n abradh e riut, mar a thuirt *Ahasuerus* ri *Ester*, " Ciod " a nis is aill leat, agus ciod i t ath-chuinge, " 's biaidh i air a deonacha dhuit?" *Ester* v. 3. Ciod a dh' iarra tu? Imich gu garradh

an t Solais, agus tionail gach luibh chubhraidh as ſin ; an deanadh iad ſo do thoileachadh ? Imich gu tigh-ſtorais *Mhammoin*, agus luchdaich thu fein co trom 's a ſhanntaicheas tu as ſin : Falbh cuideachd gu lùchairt na h onorach, is faigh urram agus cliu mar dhaoine mora na talmhainn : An deanadh aon diu ſo, no iad ſo uile do thoileacha, 's a thoirt ort thu fein a mheas ad dhuine ſona ? Na'n deana, tha thu gu deimhin ſeolar fathaſd agus neo-iompaichte, Ach mur deanadh, imich ni 's faide ; gabh ſealla do bhuaidheanna oirdheirc DHIA ; do ſhaibhreas a throcair, do mhorachd a chumhachd, agus do dhoimhne do-ſgrùdaidh a natuir uile-fhoghainntich. An e ſo is fearr tha teachd air do chairt, 's is mo tha ga d' thoileachadh ? Am bheil thu 'g ràdh, " Is " maith a bhi ſan aité ſo ?" *Mat.* xvii. 4. " Ann ſo togai' mi mo phailliunn ;" ann ſo gabhai' mi gu brath cònuidh. Am fearr leat dealacha ris an t ſaoghal uile na ris ſo ? Ma 's feadh, tha chùis gu maith eidir thu fein agus DIA. Is ſona thu, O dhuine, is ſona thu gu raibh thu riabh air do bhreith : ma 's urra DIA do dheana ſona, ſona cha'n fheud thu gun a bhith ; oir dh' aidich thu

'n

'n TIGHEARN' a bhi na DHIA dhuit, *Deut.* xxvi. 17. Am bheil thu 'g rà ri CRIOSD, mar thuirt esan ruinne, "Biaidh t athair-sa "na athair dhomh-sa, 's do DHIA-sa na "DHIA dhomh-sa." *Eoin* xv. 17. So far am bheil an dealacha eidir an cealgair agus an creidèach. An cealgair cha ghabh am feasd a thàmh agus fhois ann DIA: cha lugha na gràs agus iompacha bheir air duine so a dheana, 's a leighiseas truaighe an leagai', leis a chridh' a thionnda o iodhalbhrèige dh' ionnsuidh an DIA bheo, 1 *Thess.* i. 9. A nis a deir an t anam, "A THIGH-"EARNA, cia dh' ionnsui' theid mi? A-"gadsa tha briathra na beatha mairthean-"naich," *Eoin* vi. 68. Ann so socruichidh an t anam is gabhaidh e fois. O, cia mor aoibhneas ri faicinn a choir air DIA! Tra chi e so, tha e 'g rà, "Pill gu d' shuaimh-"neas, O m' anam, oir bhuin an TIGH-"EARNA riut gu ro-shaibhir," *Salm.* cxvi. 7. Seadh tha e ulla' gu seinn mar a rinn *Simeon*, "A Thighearna, ceaduich a nis do d' shear-"bhant triall ann sith," *Luc.* ii. 29. is ag rà le *Iacob*, nuair a dh' ath-bheothaicheadh a chridhe aosda leis an sgeul ait a thainig g'a ionnsuidh, "Is leor e," *Gen.* xlv. 28. Nuair

a

a chi e gu bheil aige DIA ann an cumhnanta ri dol g'a ionnſuidh, " is e ſo uile " ſhlainte, agus uile mhiann," 2 *Sam.* xxiii. 5.

A dhuine, an i ſo do ſtaid-ſa ? Am bheil fioſrachadh agad air na nithe ſo ? Ma tha, " is beannuicht' thu o'n TIGHEARNA :" bha DIA 'g oibreachadh annad ; ghabh e greim air do chridhe le cumhachd grais an iompachaidh, air neo cha bhiodh a chùis mar ſo.

Tha 'n duin' iompaicht' a' pille' gu IOSA CRIOSD, an t aon eidir-mheadhonair eidir DIA agus duine, 1 *Tim.* ii. 5. 'S ì obairſan ar toirt a dh' ionnſui' DHIA, 1 *Pead.* iii. 18. Is e an t ſlighe dh' ionnſuidh an Athar, *Eoin* xiv. 6. an aon dorus air am feud ſinn dol aſteach, *Eoin* x. 9. an aon mheadhon gu bhi beo, an aon rathad, an aon ainm air a thoirt fui na neamha, leis am feud ſinn a bhi air ar ſabhala, *Gniomh.* iv. 12. Cha'n 'eil ſùil aig an duin' iompaichte ri ſlainte o neach air bith ach eſan na aonar, air am bheil e ga thilge' fein le làn-earbſa, mar gu tilge' duin' e fein air a mhuir le lamhan ſgaoilte.

" Ann ſo, ars' am peacach iompaichte, " gabhai'

" gabhai' miſe do mhiſneich mi fein a
" thilge', 's ma theid mi am mugha, theid
" mi am mugha; ma bhàſaicheas mi, bà-
" ſaichidh mi ſan àite ſo." Ach, a THIGH-
" EARNA, na leig thuſa dhomh bàſacha fui
" ſhùil íochdair do throcair.——Na h iarr
" orm t fhagail, no pilleadh o bhi d' lean-
" tuinn," *Rut.* i. 16. Ann ſo tilgidh mi mi-
fein; ge d' bhuail thu mi, ge d' mharbh
thu mi, cha charuich mi air ſalbh o d' dho-
rus, *Job* xiii. 15.

Mar ſo earbaidh an t anam truagh e fein
ri CRIOSD, is leanaidh e ris gu dileas agus
gu daingean. Mu 'n d' iompaicheadh e bha
CRIOSD ſuarach na ſhuilibh, is bha tuill'
air' aig air fhearann, air a chairdean, agus
air a mhalairt, na airſan, *Mat.* xxii. 5.
Ach a nis tha CRIOSD mar a theachd-an-tir
dha, nach feud e ſheachna; mar aran lath-
ail, is mar bheatha da anam agus da chridhe,
*Gal.* ii. 20. 'S e a rùn ſuidhichte gu biodh
CRIOSD air ardachadh ann, *Phil.* i. 20. Bha
uair a thuirt a chridhe, coſail riu-ſan a dh'
fheoruich do'n bhean-nua phoſda, " Ciod e
" do ghràdhſa ni 's mo na neach eile?" *Gaint.*
v. 9. Bha tuille tlachd aige na chuideachd
ſhùgaich, na chluiche chronail, agus na ſho-

las talmhai', na bh' aige 'n CRIOSD. Mheas e diadhachd mar ni falamh, agus a ſolas mar fhaoin-bhruadar. Ach a nis "'s e dha-"ſan a bhi beo CRIOSD." Tha e cur an neo-brigh gach ni air an raibh mor-mheas aige, "arſon ro-oirdheirceis eolais CHRIOSD, *Phil.* iii. 8.

Tha am ſior iompachan a' gabhail ris an iomlan do CHRIOSD: tha ſpèis aige cha'n e mhain do dhuais, ach mar an ceadna do obair CHRIOSD, *Rom.* vii. 12. cha'n e mhain do ſhochairibh, ach do uallach CHRIOSD mar an ceadna. Tha e toileach cha 'n e mhain an t arbhar a bhualadh, ach a chuing a tharruing cuideachd: tha e gabhail air fein aitheanta CHRIOSD; ſeadh, agus crann-ceùſai' CHRIOSD maille riu, *Mat.* xi. 9. agus xvi. 24.

An duine nach 'eil glan iompaichte cha'n aill leis ach pairt do CHRIOSD. Tha e toileach a bhi air a ſhabhala leis, ach cha'n aill leis a bhi air a naomhacha. Tha ſpeis aige do ſhochairean, ach cha'n 'eil meas aig air pearſai' CHRIOSD. Tha e mar gu b' ann a roinn CHRIOSD; a' roinn oiſeagan agus a ſhochairean. Is failinn ſan ſteidh ſo; is mearachd ro-chunnthartach e: Co ſam bith

le

le 'n ionmhuinn anam, biodh e air fhaicill roimhe; is mearachd milIteach e, mu 'n d' fhuair fibh gu bitheanta rabha; 's gidheadh tha e fathafd ro choitcheann. Tha Iosa na ainm taitneach, ach cha'n 'eil daoin' "a' gradhachadh a'n Tighearna Ios' ann "trei'-dhireas," *Ephef.* vi 24. Cha ghabh iad e mar tha Dia ga thairgfe "gu bhi na "Phrionnfadh agus na Shlanui'-ear," *Gniomh.* v. 31. Tha iad a fgaoile' nan nithe fin a chuir Dia cuideachd, oifige Righ agus Sagairt: feadh, cha ghabh iad flainte o Chriosd mar tha e ga tairgfe; tha iad an fo ga roinn o cheile. Is e guth gach duine iad a bhi air an tearnadh o fhulang, ach cha'n 'eil iad idir co dùrachdach a dh' iarrui' tearnaidh o pheacacha. Bu mhaith leo an anam a bhi fabhailt', ach bu mhaith leo an an-mianna bhi fàfuichte cuideachd. Seadh, tha moran a' deana roinn an fo a rìs; tha iad toileach cuid d' am peacaidh a threigfin, ach cha'n fhàg iad uchd *Delilah*, 's cha toir iad dealacha dan leannan *Herodias*. Cha'n urr' iad a bhi garg ri fuil dheis no ri laimh dheis; is eigin do'n Tighearna "maith-"eanas a thoirt doibh fan ni fo," 2 *Righ.* v. 18.

O bithibh an-bharra faicilleach ſa chùis ſo ; tha ur n anama 'n earbſa ris. An duine tha do rireadh iompaichte, tha e gabhail Chriosd gu h iomlan, mar a tha e, gun chur ris, a thoirt deth, no chumail air ais uaithe. Tha e toileach Criosd fhaotainn air a chumhnanta fein, ſeadh air chumhnanta ſam bith. Tha e toileach Criosd ga riaghladh, co maith agus Criosd ga ſhabhaladh. Tha e 'g rà le *Pol*, "A Thighearna, "ciod is aill leat miſ' a dheana ?" *Gniomh.* ix. 6. ni ſam bith, a Thighearna : tha mi 'g am chur fein ad bhuil, thoir dhomh aon chumhnant is aill leat, *Gniomh* ii. 37. agus xvi. 30.

2. Tha 'n duin' iompaicht' a' pilleadh a dh' ionnſui' lagh, ordui'ean agus ſlighe Chriosd. An cridhe ſin a bha aon uair fuathach mu na nithe ſo, 's nach b' urr' an cuibhreach a ghiulan, tha nis an ſpeis is mo aige dhiu, 's tha e gan roighneacha chum a ſtiura gu bràth is a riaghla, *Salm.* cxix. 111, 112.

Tha ceathair nithe, tha mi toirt fainear, a tha Dia 'g oibreachadh anns gach fior iompachan, a thaobh lagh agus ſlighe Chriosd, leis am feud ſibh ur ſtaid aith-

neacha

neacha ma bhios fihh dileas do'r n anama fein; agus air an aobhar fin biodh ur fùil gu dil air ur cridhe, nuair a tha fibh gan leugha no gan eifdeachd.

1. " Tha 'n inntin a' gabhail gu deonach " ri lagh agus flighe CHRIOSD, is gam meas " air gach doigh co-thromach agus reufan-" ta," *Salm.* cxix. 112, 128, 137, 138. Tha'n cridh' a' gabhail tlachd do fhlighe DHIA, 's le gràin a' cur air cùl gach fuath bha aige dh' i riomhe fin. Na briathra fin a bha cruaidh leis riomhe fo, tha e nis gam meas " naomha, cothromach agus maith," *Rom.* vii. 12. Cia mor an fpeis a bh' aig *Daibhi'* do lagh DHIA! 's cia ait e cur an ceill a chliu, 's ga mholadh, araon arfon a natuir oirdheirc agus a thoraidh iongantaich! *Salm.* xix. 8,—10, *&c.*

2. " Tha 'n cridhe 'n geall air eolas fhao-" tainn air an iomlan do thoil CHRIOSD," *Salm.* cxix. 124, 125, 169. agus xxv. 4, 5. Is e rùn an duin' iompaichte gun aon pheaca bhi falaicht' air, is gun bhi ain-eolach air aon dleafnas tha fiachuicht' air. 'S i guidhe dhurachdach a chridhe, " A THIGHEARNA, mata flighe olc fam bith " annam, " leig thufa ris domh i. An ni fin nach

" aithne dhomh, teagaiſg thuſa domh ; 's
" ma rinn mi aingidheachd, cha dean mi
" mar ſin ni's mò."—An duine nach 'eil glan-iompaichte, tha e ain-eolach da dheoin; 2 *Pead.* iii. 5. cha'n 'eil toil aige teachd ionnſuidh an t ſoluis, *Eoin* iii. 20. Tha e toileach am peaca ſo no'm peac' ud eil' a ghleidhe, 's air an aobhar ſin cha'n 'eil tlachd aige fios fhaotainn gur peac' a th'ann is cha'n fhoſgail e 'n uinneag a leigeil aſtigh an t ſoluis. Ach tha'n cridhe iompaichte toileach eolas fhaotainn air an iomlan do lagh a THIGHEARNA, ciod air bhith fharſuingeachd, *Salm.* cxix. 18, 19, 27, 33, 64, 66, 68, 78, 108, 124. Gabhaidh e gu h uile-thoileach ris an fhacal a leigeas ris da aon dleaſnas air nach raibh aire no eolas aige riomhe, no bheir fealla dha air aon pheaca nach raibh e roimhe ag leirſinn, *Salm.* cxix. 11.

3. " Tha rùn ſaor agus ſuidhichte na h
" intinn arn geall air ſlighe CHRIOSD, a
" roghainn air uile fholas a pheacaidh,
" agus air ſoirbheas an t ſaoghail," *Salm.* cxix. 103, 127, 162. Cha'n airc no eigin idir a tha 'g aontachadh a thoile, 's cha mhò is ſmuainte grad no obann a tha ga h atharracha ;

racha; ach le rùn ſuidhichte agus ſaor tha e gabhail ſlighe CHRIOSD mar a roghainn, *Salm.* xvii. 3. agus cxix. 30. Ni 'n fheoil, tha e fior, cuid ar-amach, ach biaidh an toil an còmuidh a' miannacha lagh agus riaghailt CHRIOSD, air chor as nach 'eil na nithe ſo nan uallach dha idir, ach nan ſòlas, 1 *Eoin.* v. 3. *Salm.* cxix. 60, 70. Nuair a tha 'n duine mi-naomh a' ſiubhal ann ſlighe CHRIOSD mar gu biodh e'n cuibhreachaibh no'n geimhlibh, tha eſan ga dheana ſo gu reidh furaſda, *Salm.* xl. 8. *Ier.* xxxi. 33. 's a meas lagh CHRIOSD mar a ſhhaoirſe, *Salm.* cxix. 32, 45. *Sheum.* i. 25. Tha e toilichte le maiſe na naombachd, *Salm.* cx. 3. agus tha 'n comhara ſo aige do ghnà ann fein, " Gu b' fhearr leis (nam faigheadh e " a roghainn) an caithé-beatha bu tinne 's " bu naomha bhi aige, na bhi ſan inbh' a " b'airde 's a b' uarramaich' air thalamh," 1 *Sam.* x. 26. " Chaidh le *Saul* buidheann " dhaoine, a bhean DIA r'an cridheachan." Nuair a bheanas DIA ri cridheachan a dhaoine taghta, tha iad air ball a' leantuinn CHRIOSD, *Mat.* iv. 22. agus (ge d' tha iad air an tarruing) ruithidh iad gu h ait na dhiaigh, *Caint.* i. 4. is tairgidh iad gu toil-

 each

each iad fein gu ſeirbheis an TIGHEARNA, 2 *Chron.* xvii. 16. ga iarrui' le'n uile mhiann, *caib.* xv. 15.—Tha fheum fein ann Eagal, ach cha'n e idir is priomh-aobhar do umhlachd a chridhe naomha. Cha'n ann a dh' ain-deoin a tha CRIOSD a' riaghladh a luchd-muinntir; 's ann a tha e na Righ air pobul toileach. Tha iad trìd a ghràis-ſan uile-thoileach ionnſuidh a ſheirbheis, agus ga deanadh o roghainn; cha'n ann mar thraillean, ach mar am mac no bhean, o ghradh agus o thogradh intinn. Ann aon fhacal, is e lagh DHIA gaol an duin' iompaichte, *Salm.* cxix. 159, 163, 167. a mhiann, *rann.* 5, 20, 40. a ſhòlas, *rann.* 77, 92, 103, 111, 143. agus cuis a bhith-ſmuainte, *rann.* 97, 99. agus, *Salm.* i. 2.

4. " Tha aomadh a chridhe 'n còmuidh " gu aitheanta DHIA a choimhead," *Salm.* cxix. 4, 8, 167, 168. Is e cùram gach aon latha d'a bheatha gluaſad maille ri DIA. Tha a rùn mor, agus oidheirp maith, ge d' tha e teachd fada gairrid. Cha lugha na bhi foirfe tha air aire. 'S e ſo a tha e 'g iarrui', 's e ſo a tha e' g oidheirpeacha. Cha ghabhadh e os laimh ſtad aig tomhas air bith do ghràs gun bhi glan-ſhaor do pheac-

a, 's coiliont ann an naomhachd, *Phil.* iii. 11, 14.

An ſo feudar failinn a chealgair ſhaicinn: Cha'n 'eil do dhèigh aige-ſan air naomhachd, mar thuirt aon araid, ach nam faigheadh e drochaid a dheana dh'i ga thoirt a dh' ionnſuidh neamh ; is cha'n 'eil e 'g iarrui' dh'i ach direach uirread as a ni ghnothach. Ma gheibh e na dh' ſhoghnas ga thoirt do neamh, cha'n 'eil tuille uaithe. Ach eſan a tha do rireadh iompaichte, tha ſpèis aige do naomhachd air a ſon fein, *Sdlm.* cxix. 97. *Mat.* v. 6. is cha'n ann amhain arſon neamh. Cha leor leis uirread as a dh' ſhoghnas gu thearnadh o ifrinn ; tha e 'g iarruidh an tomhais is airde tha na chomas ruigheachd air: is cha'n e mhain gu bheil e ga iarruidh ſo, ach tha e cuideachd ga ſhior-oidheirpeacha. Ciod i mata do ſhlighe-ſa, 's ciod an rathad a tha t aomadh ? An i diadhachd t obair, an i naomhachd do rochùram ? *Rom.* viii. 1. *Mat.* xxv. 16. *Phil.* i. 20. Mur i, tha thu fada gairiid air bhi ſior-iompaichte.

An co-chur. Agus an e 'n t iompacha ſo air an raibh ſinn a labhairt e ſin a's eigin a bhi againn, mu'm feud ſinn a bhi air ar

 ſabhaladh ?

ſabhaladh? Ionnſuich mata uaithe ſo, 1. Gur "cughann an geata, 's gur ai-"leathan an t ſlighe tha treoracha dh' ionn-"ſuidh beatha." 2. Nach 'eil iadſan ach "tearc a tha 'g amas orra." 3. Gu bheil feum air cumhachd diadhai chum peacach air bith iompachadh air mhodh ſlainteil a dh' ionnſuidh Iosa Chriosd.

Guidheam ort mata,co air bith thu tha ga leugha ſo, no ga eiſdeachd, tionndai do ſhùil ort fein an taobh aſtigh. Ciod a deir do choguis? Nach 'eil i ga d' theuma? Nach 'eil i ga d' chràdh? An i ſo do bharail, an i ſo do roghainn, an i ſo do ſhlighe air an raibh ſinn ag iomra? Ma 's i, tha chùis ceart. Ach nach 'eil do chridhe ga d' dhìte, 's ag innſe dhuit gu bheil a leithid ſo no leithid ſo do pheaca, ris a bheil thu cleachd-ta, 'n aghai' do choguis? Nach 'eil e 'g innſe dhuit gu bheil a leithid ſo 's a leithid ſo do cheilg fhalaichte ſa bheil thu cionn-tach? A leithid ſo no leithid ſo do dhleaſ-nas air a bheil thu deana dearmaid.

Nach 'eil do choguis ga d' ghiulan gu d' ſheomar, gu d' ionad uaigneach, agus ag innſe dhuit cia tearc is faoin an ſin urnaigh, leugha, agus ſèin-cheaſnacha? Nach 'eil i

ga

ga d' ghiulan gu d' theaghlach agus a feuchainn duit cia dearmadach thu 'n sin air earail Dhia, 's air anama do chloinne 's do sheirbhiseach ? Nach 'eil i ga d' tharruing gu d' bhùth, gu d' dhreuchd, is a' feuchainn duit ann sin diomhaireachd aingidheachd eigin ris am bheil thu cleachdta ? Nach 'eil i ga d' ghiulan gu t ionada sùgrai, 's a' toirt a' d' chuimhe na cuideachd a bha thu gleidhe'; na h ùine bha thu struidheadh, is nan tàlantan a bha thu ag mi-bhuileacha ? Nach 'eil i ga d' tharruing gu d' sheomar uaigneis, agus a' leigeil fhaicinn duit nithe tha falaicht' o shuilibh dhaoine, 's aithnichte dhuit fein amhain agus do Dhia ?

O choguis! dean do dhleasnas. Ann ainm an Dia bheo, tha mi 'g àithne dhuit thu dheana do dhleasnais. Dean greim air a pheacach, glac e, cuir an sàs e, leig ris a chunthart da. Ciod ! an e gu bi thu rèidh ris, no gu gabh thu leis am fad as a bhuanaicheas e na pheaca ? Duisg, O choguis! Ciod is ciall duit, O chadalaiche ? Ciod so! Am bheil thu gun aon achasan ad bheul ? Ciod so ! an leig thu do'n anam thruagh so bàsacha na neo-churam, gun suim do Dhia

no do ſhiorruitheachd, is tuſa, gun ſmid as do bheul, a' ſantuinn ad thoſd? Ciod ſo! an leig thu dha ſith bhi aige 's e dol air aghai' na pheaca? O moſgail ort fein, eirigh, dean t obair! Labhair mar ſhearmonaiche na uchd, glaodh amach, na caomhainn: tog aſuas do ghuth mar thrompaid: na biodh fuil an anama ſo air iarruidh air do laimhſa.

## C A I B. III.

*A feuchainn gur eigin* IOMPACHA *no bàſacha.*

THEAGA gu bheil thu ulla' gu rà, ciod is ciall do'n iomairt ſo? 's gu iongantas a gabhail c' arſon a tha mi ga d' leantuinn co dùrachdach, a' cumail fuaim na h aon chaithream ſo gun tàmh ad chluais, gu feum thu "aithreachas a ghabhail 's a bhi "air t iompacha," *Gniomh.* iii. 19. Ach is eigin domh a rà ruit mar a thuirt *Rùth* ri *Naomi*, "Na h iarr orm t fhagail, no pil-"leadh o bhi ga d' leantuinn," *Rut.* i. 16. Nam bu ghnothach faoin a bhiodh air m' aire, cha bhithinn co dùrachdach. Nam feuda tu bhi air do ſhabhala mar a tha thu leiginn leat gu toileach. Ach am b' aill leat gun iomguin a bhi orm, nuair a tha mi

ga d' fhaicinn ulla' gu bafacha ? Mar is beo 'n Dia fin a tha mife na fhianuis, cha'n 'eil an dòchas is lugha agam aon aghaidh agaibh fhaicinn gu bràth ann neamh, mur bi fibh air ur n iompacha. Tha mi gu tur a' call mo dhùil ri'r flainte, ni's lugha na ghabhas fibh os laimh pille' gu h iomlan, agus fibh fein a làn-thoirt fuas do Dhia, ann naomhachd agus ann nuadhachd beatha. An dubhairt Dia " gu deimhin deimhin mur bi fibh " air ur breith a rìs, cha'n fheud fibh " rioghachd Dhe fhaicinn," *Eoin.* iii. 3. is an ioghna leibh na dheigh fin gu bheil ur minifteirean ri faothair ach gus am beirthear fibh ? Na biodh iongantas oirbh mis' a bhi' fparra naomhachd oirbh co teann, no mi bhi co toileach iomhaigh Dhe fhaicinn air a tarruing oirbh : as eugais fo, riabh cha deachaidh, is gu bràth cha d' theid aon neach aftigh do rioghachd neimh. An t iompacha fin air an raibh fin ag iomra, cha tomhas ard e air a bheil cuid do Chriofdui'ean is naomha na cheil' a' ruigheachd : cha'n eadh, gach aon anam a bhios air a fhabhala, 's eigin da bhi gu h iomlan air atharrachadh air an dòigh fo.

Tha air innfe' mu thiomchioll *Romanaich* oirdheirc

oirdheirc nuair a bha e greasad le gràn do'n bhaile re am gort, is a bha 'n sgioba leasg gu seola re doininn, gu dubhairt e. " Is " feumaladh ar turas na ar beatha."—Ciod an ni a shaoileas tus' is feumala ? Am bheil t aran feumail ? Am bheil do bheatha feumail ? Is mor is feumala na sin t iompacha. 'S e so gun amhárus an aon ni feumail. An coimeas ris so, cha'n 'eil do mhaoin feumail ; feudai' tu a reic uile arson na cloiche ro-phriseil so, 's buannachd mhor a bhi agad na dheigh sin, *Mat.* xiii. 46. Cha'n 'eil do bheatha feumail ; feudai' tu dealacha ri arson CHRIOSD, is buannachd an-bharr a bhi agad cuideachd. Cha'n 'eil do chliu feumail ; oir feudai' tu mi-chliu fhaotainn arson CHRIOSD, is gidheadh a bhi sona ; feadh moran ni's sona na bhiodh tu as eaguis, 1 *Pead.* iv. 14. *Mat.* v. 10, 11. Ach tha t iompacha co feumail as gu bheil do shlainte no do dhamna siorrui' an crocha ris. Is nach 'eil e ro-iomchuidh ann an cùis co chuidreamach grad shealltuinn mu'n cuairt duit. Ris an aon ni so, tha do shonas no do thruaighe fad uile shiorruitheachd ann earbsa.

Ach feuchai' mi ni's mionaidiche co feumail

feumail is a tha e dhuit iompachadh, o na *cuig* nithe ſo leanas; oir as eugais ſo, *ſa cheud aite*, " Tha do bhith an diomh-" anas." Nach mor am beud thu bhi gun fheum air bith annad; a' t uallach air an talamh; a d' mhi-mhaiſe ſa chruthacha? Gidheadh is i ſo do ſtaid gu bràth gus an iompaichear thu, oir gus ſin cha fhreagair thu chrioch gus an deachai' do chruthacha. Nach ann air ſon toil Dia a tha thu, 's a bha thu air do chruthacha? *Taiſb.* iv. 11. Nach d' rinn e air a ſhon fein thu? *Seanr.* xvi. 4. An duin' thu, 's am bheil reuſan agad? Nach ſmuainich thu mata co uaith' agus c' arſon a fhuair thu do bhith. Amhairc air an dealbh a thug Dia do d' chorp, agus feoruich dhiot fein, ciod a chrioch mu'n do chruthaich Dia ni co iongantach? Thoir fainear ceatfaidh oirdheirc agus arda t anama: ciod an t aobhar mu'n do bhuilich Dia ort talanta co prìſeil? An ann a chum thu fein a thoileacha, 's t an-mianna ſhàſ-ucha? 'N do chuir Dia daoine, coſail ri golain-ghaoithe, dh' ionnſuidh an t ſaoghail, gun ghnothach air bith ach a thional beagan do bhiorainn is do chrè, a thogail an neadan, a dh' àrach an ſliochd, agus

an

an ſin a bhi g imeachd? Bha na cinnich fein a' faicinn ni b' fhaide na ſo. Am bheil thuſa co "uabhaſach agus co miorbhuilleach "air do dhealbh," *Salm.* cxxxix. 14. is nach 'eil thu ſmuaineachadh agad fein, gu cinnteach gur ann arſon crìch' aird agus oirdheirc eigin a chaidh do chruthacha?

O dhuine! cuir do reuſan car tiota ſa chathair. Nach mor am beùd gu biodh creatuir co oirdheirc air a chruthacha 'n diomhanas? Gu deimhin mur freagair thu chrioch gus an deachai' do chruthacha tha do bhith ann diomhanas, feadh ni's meaſa na bhi 'n diomhain.

1. Tha do bhith ann diomhanas. Tha duine neo iompaichte coſail ri inneal-ciuil grinn aig a bheil gach aon da theuda briſte, 's as an gleus: is eigin do Spiorad an DE bheo gach ni leaſacha 's a ghleuſa le cumhachd na h ath-ghineamhuinn, is le oibreachadh a ghrais, air neo cha bhi ann a d' urnaigh ach donnalaich, is cha bhi ſeirbheis no moladh air bith a bheir thu ſeachad binn an cluaſan an Ti is airde, *Epheſ.* ii. 10, *Phil.* ii. 13. *Hos.* vii. 14, *Iſai.* i. 15. Tha gach aon do d' cheatfaidh agus do d' chumhachdan co truailli' na'n ſtaid naturra, 's nach

urr' thu seirbheis thaitneach a thoirt do'n DIA bheo gu bràth, gus am bi thu air do ghlanadh o oibre marbha. *Eabh.* ix. 14. *Titus* i. 15.

An duine tha mi-naomhaichte cha'n 'eil e comasach air seirbheis a thoirt do DHIA: (1.) Cha'n 'eil eolas aig' air an obair; tha e co ain-eolach air seirbheis as a tha e air facal na fireantachd, *Eabh.* v. 13. Tha cuid dhiomhaireachd ann an cleachdainn co maith as ann an teagasg na diadhachd: a ris cha'n aithne dhoibhsan nach 'eil air an ath-ghintein diomhaireachd rioghachd neimh, *Mat.* xiii. 11. 1 *Tim.* iii. 16. An leugh an duine nach d' ionnsuich riabh littir; no'n cluich esan aig nach raibh clar-ciuil na laimh riabh fathasd? Cha mho na sin is urra 'n duine naturra seirbheis thaitneach sam bith a thoirt do'n TIGHEARNA. Is eigin da 'n toiseach a bhi air a theagasg o DHIA, *Eoin.* vi. 45. air a theagasg gu urnaigh, *Luc.* xi. 1. air a theagasg gu buannachd, *Isai.* xlviii. 17. air a theagasg gu imeachd, *Hos.* xi. 3. air neo cha'n aithne dha ni air bith dhiu so a dheana gu ceart no gu taitneach. Is mar a tha e gun eolas arson na h oibre, tha e cuideachd (2.) gun neart air a son. Cia

lag

lag a chridhe! *Esec.* xvi. 30. Air ball tha e ſgìth: "'an t ſàbaide, cia tuirſeach i?" *Mal.* i. 13. Tha e "gun neart," *Rom.* v. 6. ſeadh marbh ann am peaca, *Ephes.* ii. 5. 'S mar a tha e ain-eolach agus ea-comaſach air an obair ſo, is amhlui' cuideachd a tha e (3.) gun togradh air bith aige ga h ionnſui'. "Cha'n 'eil iarruidh aige eolas fhaotainn air ſlighe DHIA," *Iob.* xxi. 14. Cha'n 'eil eolas aig' orra, 's cha'n 'eil ſpèis aige dhith, no toil eolas fhaotainn orra, *Salm.* lxxxii. 5. (4.) Cha'n 'eil innleachd no ionſtrumeint iomchuidh aig' arſon na h oibre. 'S co fhuras do dhuine clach chruaidh a ſhnaighe' gun acuinn, no tigh a thogail gun chungaidh, as ſeirbheis thaitneach air bith a dheanadh as eugais gràſan an Spioraid. Ma's ann arſon cliu dhaoine no faoin-ghloir a bheir ſinn ſeachad dèirce, cha'n 'eil ar ſeirbheis taitneach le DIA, oir cha'n ann o grà dhaſan a tha i ſruthadh. Agus ciod a th' ann an urnaigh a bheoil, gun ghràs ann ſa chridhe, ach colann anns nach 'eil anam? Ciod am feum a th' ann an aidmheil ar peacai' mur ann o bhròn diadhaidh agus o aithreachas neo-chealgach a tha i teachd? Ciod am feum a tha nar n uile ath-chuinge, mur 'eil

iad

iad air am beothacha le dùrachd naomh, is a' sruthadh o bheo-chreideimh ann am buaidheanna 's ann an geallana DHIA ? No ciod am feum a tha nar moladh agus nar buidheachas, mur 'eil e teachd o ghradh is o thaing do DHIA, 's o'n fhior-mhothacha th' aig ar cridhe air a thiolaca 's air a throcair? Air chor as gu bu co mhaith dhuit suil a bhi agad ri cainnt o na clachan, reusan o na brùidean, no coiseachd o na mairbh, as sùil a bhi agad ri seirbheis air bith naomh agus thaitneach do DHIA o dhuine neo-iompaichte. Nuair ata chraobh olc, cionnus a dh' fheudas am meas a bhi maith? *Mat.* vii. 18.

2. Gun iompacha, tha do bhith ni's measa na bhi 'n diomhanas. Tha 'n t anam neo-iompaichte na aite-cumail no na chrò aig na h uil' eùn neo-ghlan, *Taisb.* xviii. 2. na uaigh lan do thruaill'eachd agus do shalchar, *Mat.* xxiii. 27. na chairbhinn ghràineil, air ghluasad le cnuimhibh, is air lòbha le sàmh breun gus nach feudar teachd am fagus, *Salm.* xiv. 3. O staid uabhasach! Nach 'eil thu fathasd a' faicinn t fheum air atharracha? Nach cuireadh e mulad air duine na naomh-shoithichean òir a bha 'n

teampul

teampul Dhia fhaicinn air an tionnda gu cupain mhifge, 's air an falacha le iodhal-aoradh? *Dan.* v. 2, 3. An raibh e na ni gràineil leis na h *Iudhaich* a bhi faicinn *Antiochuis* a' cur afuas dealbh muic' aig dorus an teampuil? Nach mor bu ghraineala na fin an teampul fein a bhi air a dheana na ftàpull no na fhail-mhuc, is an t Ionad ro-naomh air a dheana na theampul do *Bhaal?* 2 *Righ.* x. 27. Is i fo direach ftaid an duine neo-iompaichte: tha do bhuill uil' air an tionnda gu bhi nan feirbheifich do aingidheachd, *Rom.* vi. 19. nan feirbheifich do'n Aibhifteir; agus do chridhe na chrò neo-ghlaine, *Ephef.* ii. 2. *Titus* i. 15. Feudaidh tu fhaicinn ciod a tha fa chridhe, o na nithe tha teachd amach as; oir " as a " chridhe thig droch fmuainte, mortadh, " adhaltrus, ftriopachas, gaduigheachd, " fianuis-bhreige, blaifpheime," *&c.* tha iad fo a' leigeil fhaicinn ciod an ifrinn a tha 'n taobh aftigh.

Cia maflach am mi-ghnathacha fo! anam neamhai' ga aoirneagan an clàbar a pheacai'! mais' a chruthachai', triath an t faoghail ag imlich a mhuc-amair maille ris an ftruidheir, agus ag òl afuas gu lonach an

fgeith a's gràineala! An raibh e na ni co muladach a mhuinntir aig an raibh caithebeatha fàfda fhaicinn falamh anns na fràidean; agus mic mhaifeach *Shioin*, a bha mar òr fìnealt, air am meas mar fhoithiche criadha, 's iadfan a bha air an fgeadacha le fcarlaid nan fìne' fan òtrach! *Tuir.* v. 2, 3. is nach muladaiche gu mor na fin a bhi faicinn an aon ni fan t faoghal fo aig a bheil neobhaf'orachd, agus air a bheil iomhaigh DHE, air fas "mar fhoitheach anns nach 'eil mais' "air bith?" *Ier.* xxii. 28. O mafla gun choimeas! b' fhearr thu bhi air do thoirt ad mhile bloidean as a cheile na gu buanaiche tu ann an feirbheis co falach.

*San dara h aite*, "As eugais iompachai' "tha 'n cruthacha faicfinneach uile, co "maith ris an duine fein, ann diomhain." A mhuinntir ghradhach, rinn DIA gach creatuir faicfinneach air neamh agus talamh arfon feirbheis an duine, agus is e'n duin' amhain am fear-labhairt arfon an iomlain. Tha 'n duine fa chruthacha mar a tha 'n teanga fa cholainn, a chum labhairt arfon nam ball eil' air fad. Cha'n urra na creatuirean eile cliu thoirt d'an Cruthai' ear, ach le comharan balbha 's le fanas a thoirt do'n

 duine

duine efan a labhairt air an fon. Tha 'n duine mar gu b' ann na ard-fhagart ann an cruthacha DHIA, chum iobairt mholaidh a thoirt fuas arfon an iomlain da' cho-chreat-uirean, *Salm.* cxlvii. 148, 150. Tha fùil aig DIA ri cìs mholaidh o'n iomlan d'a oibridh, *Salm.* ciii. 22. a nis tha chuid eil' air fad a' toirt an cìs do'n duine, chum a phaighe' le laimhfan : is ma bhios efan feall-tach no mi-dhileas, tha e deana foill air DIA 's air a chruthacha, 's a' robadh a Chruthai'ir do'n ghloir bu chubhai' dha fhaotainn o'n chreatuir.

O cia eagalach an fmuainte fo ? gu toga DIA a leithid fo do fhaoghal, is gu cofdadh e uiread chumhachd agus ghliocais agus mhaitheis ris, uile 'n diomhain, is gu deanadh an duine a fpuìleadh do'n ghloir a bhuine' dha fhaotainn o'n iomlan. O fmuainich air fo ! am feadh a tha thu neo-iompaichte, tha uile fheirbheis nan creat-uirean dhuit ann diomhain; tha do lòn ga d' bheathacha 'n diomhain, tha ghrian a' toirt a foluis duit ann diomhain, tha na reultan a tha toirt feirbheis dhiomhair dhuit nan flighe, *Breith.* v. 20. *Hof.* ii. 21, 22. ga dheana fin ann diomhain : ann diomhain

tha t ainmhidh ga d' ghiulan. Ann aon fhacal, tha uile ſhaothair agus uil' obair a chruthachai', ga d' thaobhſa, ann an diomhain. Arſon ſo tha 'n cruthachadh uile 'g oſnaich, *Rom.* viii. 22. fui chuing dhaoine mi-naomhaichte, nach 'eil gam buileachadh air gloir Dhia, ach air an an-mianna fein.

*San treas àite*, "As eugais iompachai' "tha do dhiadhachd diomhain." *Sheum.* i. 26. Caillidh tu do ſhaothair ann a d' oibre cràbhuidh air fad, oir cha'n urr' iad Dia thoileacha, *Rom.* viii. 8. not anam a ſhabhaladh, 1 *Cor.* xiii. 2, 3. a chrioch bu choir a bhi aig do dhiadhachd. Cia maith air bith aogas t oibre, gidheadh cha'n 'eil tlachd aig Dia innte, *Iſai.* i. 14. *Mal.* i. 10. 'S nach eagalach an ni t iobairt a bhi mar mhurt, agus t urnaigh mar ghràinealachd? *Iſai.* lxvi. 3. *Seanr.* xxviii. 9. Tha moran a' cur rompa leaſacha, nuair tha iad fu eagal arſon am peacai', 's a' ſaoilſinn gu dean beagan urnaigh agus deirce gach ni chur ceart agus a leigheas. Och! a dhaoine, cha ghabh Dia ri aon diu' ſo am fad as a bhios ur cridheacha mi-naomha. Nach bu chùramach ſaoithreachail *Iehu?* 's gidheadh chuireadh a ſheirbheis air fad air cùl, a

chionn nach raibh a chridhe treibh-dhireach, 2 *Righ.* x. le *Hoj.* 1. 4. Nach bu neo-choireach *Pol?* is gidheadh gus an deachaidh iompacha, cha raibh anns gach ni ach calldach, *Phil.* iii. 6, 7. Tha daoine 'm barail gu bheil iad ri moran, nuair a tha iad a' frithealadh air feirbheis Dhia, 's tha iad ulla' gu mhaoidh air, *Ifai.* lviii. 3. *Mat.* vii. 22. is gu mheas gu bheil e 'm fiacha dhoibh, nuair is ann a tha 'n feirbheis gràineil leis, a chionn nach 'eil am pearfa naomhaichte.

O anaim! na fmuainich tra bhios do pheacai' 'n tòir ort; gu dean beagan urnaighean agus caileigin do leafacha Dia thoileacha, 's eigin duit toifeachadh aig a chridhe; mur bi fin air ath-nuadhacha, cha bhi feirbheis air bith a ni thu taitneach.

Is iad cuid do na breitheanais aimfeireil a bhagair Dia 'n aghai' nan *Iudhach*, gu togadh iad tighean, ach nach àiticheadh iad 'ad; gu cuireadh iad, ach nach buaineadh iad; is gu biodh an faothair air ithe' fuas le coigrich, *Deut.* xxviii. 30, 38, 39, 41. Am bheil e na thruaighe mhor ar faothair chumant' a chall; cur an diomhain, 's togail ann diomhain? is nach mor is truaighe na fin ar faothair a chall nar crabhadh; urnaigh,

eifdeachd

eisdeachd agus trasg a dheana 'n diomhain? Is truaighe agus call siorruith so. Na meall thu fein; ma theid thu air t aghaidh ann ad staid pheacaich, ge do sgaoile' tu mach do lamhan, falachai' DIA uait a shuilean; is ge do dhean thu iomad urnaigh cha'n eisd e riut, *Isai.* i. 15. Ma theid duine gu'n sgil an cinnseal ar n oibre, 's gu mill e i, cha toir sinn ach beag buidheachais da arson a shaoithreach. Is aill le DIA aoradh fhaotainn mar is còir, 1 *Chron.* xv. 13. Mu ni seirbheiseach ar n obair direach ann aghaidh ar n orduigh, is dòch' e dh' fhaotainn buillean na buidheachais. Ni's lugha na bhios obair DHIA air a deana mar tha e fein ag iarrui', cha bhi e toilichte: 's cha'n fheud i bhi air a deana mar tha esan ag iarrui', mur 'eil i sruthadh o naomh chridhe, 2 *Chron.* xxv. 2. *Sa cheathramh aite,* "Gun "iompacha, tha do dhocas ann diomhain." *Iob.* viii. 12, 13. "Chuir an TIGHEARNA "cùl ri d' mhuinighin," *Ier.* ii. 37.

1. "Tha do dhochas ri sòlas no co-"fhurtachd an t saoghail so an diomhain." Gun bhi air t iompacha cha'n fheud thu cofhurtachd fhaotainn ni's mò na slainte? Gun so cha bhi sìth agad, *Isai.* lix. 8. agus

lvii. 21. 's gun eagal DIA cha bhi " co-" fhurtachd an Spioraid naoimh agad," *Gniomh.* ix. 31. Tha DIA ag labhairt sìth amhain ri phobul naomha, *Salm.* lxxxv. 8. Ma tha sìth mhealltach agad, 's tu fathafd ad pheacai', cha'n ann o DHIA tha 'n t fìth fin a' teachd; is air an aobhar fin feudai' tu bharalacha co 's ùghdar dh' i. Is fior thinneas am peaca, *Ifai.* i. 5. feadh an tinneas is meas' air bith; tha e na loibhre fa cheann, *Levit.* xiii. 44. na phlàigh fa chridhe, 1 *Righ.* viii. 38. na bhrifte fna cnàmhan; *Salm.* li. 8. guinidh e, lotaidh e, cràdhaidh e, claoidhidh e, 1 *Tim.* vi. 10. Feudai duine fùil a bhi aige ri fois ann iarguin tinneis, agus nuair a bhios a chnàmhan as an alt, ni's luaithe na ri co-fhurtachd gus an treig e pheacaidh.

O dhuine thruaigh! aig nach 'eil fois air bith ach na thig o 'chion mothachai nuair is mo do chunthart, agus is dluithe do'n bhàs thu. Tha thu cofail rifan a their an eatromas fhia'ruis, *Tha mi gu maith;* 's a labhras air eirigh agus dol mu thiomchiol oibre, nuair a chi thu 'm bàs na eudann, 's a tha bheatha ionnus air caochla cheana. Mar fo, gu bitheanta faoilidh an duine neo-iompaichte

paichte gu bheil e slàn an uair is mo a chunthart.

Is e natur a pheacai' tinneis agus triobdaidean eug-samhluidh a dhusga feadh an anama. Tha inntin mhi-thoilicht' a pheacaich ga bhuaire' le doininn; agus tha curam an-bharr ga chnàmh is ga ithe'! Ciod a th' ann an an-miann' ach lasair a loisgeas? Ciod a th' ann an ardan ach at; 's an' sannt, ach pagha nach gabh casga? Ciod a th' ann am farmad is am mi-run, ach gath no cnuimh sa chridhe? 'S ciod a th' ann an leisg spioradail is ann neo-churam mu staid ar n anama, ach cadal bas'or agus trommalighe? 'S cionnus a dh' fheudas suaimhneas no sìth bhi aig aon anam air am bheil an leithide so do thinneis? Ach bheir gràs an iompachai' leigheas agus fois da; bheir e dha sith chinnteach agus bhith-bhuan. "Is "mor sìth na muinntir aig a bheil spèis do "t aitheanta; cha toir ni sam bith oilbheum "dhoibh-san." *Salm.* cxix. 165. 'Si slighe na diadhachd amhain anns am faighear sìth agus solas, *Seanr.* iii. 17. Uaithe so bha *Daibhidh* a' faotainn barrachd solais na o gach ni eile na rioghachd, *Salm.* cxix. 103, 127. Gu brath gus am bi a choguis air a

E 4 glana,

glana, cha'n fheud sìth bhi aice, *Eabh*. x. 22. Is malluicht' an t fìth fin a tha r'a faotainn ann flighe peacai', *Deut*. xxix. 19, 20. Cha'n 'eil trioblaid ann fan t faoghal is eagalaiche na aon chuid, Sìth ris a pheaca, ni Sìth ann fa pheaca.

2. " Gun iompacha, tha do dhochas ri " flainte fhiorruith diomhain, feadh ni's " meafa na diomhain ;" tha e cronail do Dhia, agus fgriofach dhuit fein. Tha bas, an-dochas, blaifpheim, air am filleadh a-fteach ann. (1.) Tha bàs ann : " fpìonar do " dhochas as do phailliunn," (fpionaidh Dia as a fhreamhan e) " 's bheir e thairis " gu Righ nan uabhas thu," *Iob*. xviii. 14. Feudai tu do thaic a leige' ris an tigh fo, ach cha feas e, *Iob* viii. 13. tuitidh e air do cheann, mar fhean bhalla nuair a leigeas duin' a thaic ris. (2.) Tha an-dochas ann : " Càit' a bheil dochas a chealgoir, nuair a " bhuineas Dia air falbh anam ?" *Iob* xxvii. 8. an fin tha crioch gu bràth air a dhochas. Cia ea-cofail e ri dochas an fhirein, a chriochnaicheas ann lua'ghàire ? *Seanr*. x. 28. Nuair a their am firean ri uair a bhais " Tha gach ni criochnaichte ;" 's e 's eigin do'n aingidh a rà, " Tha gach ni caillte."

Feudaidh

Feudaidh efan a rà do rireadh, mar a thuirt *Iob* am mearachd, " Càit' a nis a bheil " mo dhochas? Rinn e gu tur mo fgrios; " dh' fhalbh mi; 's tha mo dhochas mar " chraoibh a chaidh a ghearra," *Iob* xix. 10. " Tha dochas aig an fhirein na bhàs," *Seanr.* xiv. 32. Nuair tha cholann is a chàil a' bafacha, tha dhochas a' beothacha: oir is dochas beo a dhochas-fan, 1 *Pead.* i. 3. ach is dochas millteach dochas an fhir eile. " Nuair a bhàfaicheas an t aingidh, bàf- " aichidh a dhochas," *Seanr.* xi. 7. Gearrar air falbh e cofail ri lionan faoin an dubhain alluidh, *Iob* viii. 14. agus cofail ri duine toirt fuas an deò, failnichidh e, *Iob* xi. 20. O cia truagh, thar na h uile dhaoine, iadfan aig nach 'eil dochas ach fa bheatha fo amhain! 1 *Cor.* xv. 19. (3.) Tha blaifpheim fan dochas fo. Ma tha duil againn a bhi air ar fabhaladh as eugais iompachai, tha duil againn gu dean finn DIA breugach. Dh' innis e dhuit O pheacaich, trocaireach mar tha e, nach dean e gu bràth do fhabh-ala ma theid thu air taghaidh ann a taingidh-eachd, *Ifai.* xxvii. 11. 1 *Cor.* vi. 9. Ann aon fhacal, dh' innis e dhuit nach dean ni fam bith do ghnothach ni's lugha na " fas

" ad nua-chreatuir," *Gal.* vi. 15. 'S nach dàna, feadh nach cuthaich dhuit a fhaoilfinn " Nach dean DIA mar tha e 'g rà ?" Cha'n fheud finn buaidhean DHIA chur an' aghaidh a cheile. Gloraichi' DIA a throcair, ach cha mhafluich e fhirinn ; mar a mhothaicheas am peacach dàna gu dhorainn fhiorruith, ma theid e air aghaidh.

Ach an fo their cuid' " Tha finn a' cur ar dochais ann DIA, 's a' deanadh earbf' a' IOSA CRIOSD, agus air an aobhar fin tha fiughair againn a bhi air ar fabhala."

*Freagra* 1. " Cho'n earbf' *ann* an CRIOSD " fo idir, ach earbf' an' *aghai'* CHRIOSD."— Earbfa bhi agad rioghachd DHIA fhaicinn gun a bhi air t ath-ghintein ; agus amas air a bheatha mhairtheannaich fan t flighe fharfuing ; ciod fo ach earbf' a bhi agad gur fàidhbrèige CRIOSD ? Is iad briathra *Dhaibhi,* " Tha mo dhochas ann a t fhacal," *Salm.* cxix. 81. ach 's ann tha do dhochas-fa 'n aghaidh an fhacail. Feuch dhomh aon fhacal o CHRIOSD arfon do dhochais, gu fabhail e thu ann a t ain-eolas, a t aingheachd, no ad neo-churam, is gu brath cha ghluais mife do dhochas.

2. " Tha DIA le gràin a' cur air cùl a

leithid

leithid so do dhochas." A mhuinntir sin a th'air an dìte' leis an fhaidhe, 's a chaidh air an aghaidh nam peaca, tha air a rà " gidh-" eadh gu leigeadh iad an taice ris an TIGH-" EARNA," *Mic.* iii. 11. Ach cha'n fhuiling DIA bhi mar so na phrop do dhaoine peacach. Na peacaich dhàna sin a bha dol air an aghai nan aingidheachd, is gidheadh a' deanadh earbs' a DIA *Israel*, *Isai.* xlviii. 1. 2. thilg an TIGHEARNA uaithe iad, mar a chrathas duin' air falbh na dreasan a leanas r'a eudach.

3. " Ma tha feum air bith ann a d' dhochas, " glanaidh e thu o d' pheacaidh;" 1 *Eoin* iii. 3. ach is dochas malluicht' e sin a bheir misneach do neach air bith buanacha na aingidheachd.

*Ceist.* Am b' aill leat sinn a thuiteam ann an-dochas.

*Freagra.* Na biodh dochas gu brath agaibh dol do neamh mar a tha sibh, ann an staid neo-iompaichte, *Gniomh.* ii. 37. Na biodh dochas agaibh gu brath gnuis DHIA fhaicinn as eugais naomhachd. Ach na cuiribh uaibh air chor air bith ur dochas ri trocair, ma dh' iompaicheas sibh is ma ni sibh aithreachas; is ni mò dh' fheudas sibh bhi gun

dochas

dochas gu ruig ſibh air iompacha 's air aithreachas ma ghnathaicheas ſibh na meadhona mar tha DIA 'g iarruidh.

*Sa chuigeadh aite.* " As eugais iompachai', " tha gach ni rinn is a dh' fhuiling DIA " ann diomhain dhuitſa," *Eoin* xiii. 8. *Titus* ii. 14. Cha diong e bheag air bith a chum do ſhabhala. Tha moran a thagras ſo mar reuſan arſon an dochais, " gu d' fhuair " CRIOSD bàs arſon pheacach." Ach cuimhnich thuſa nach d' fhuair CRIOSD riabh bas a ſhabhala nam peacach ſin a bhuanaicheas mar a tha iad gun iompacha gun aithreachas, 2 *Tim.* ii. 19. 'S iad da cheiſt a bha Diadhair araid cleachdta ri fheoruich na cheaſnacha diamhair. 1. Ciod a rinn CRIOSD air *do ſhon?* agus 2. Ciod a rinn CRIOSD *annad?* As eugais oibreachai 'n ſpioraid gar n ath-ghineamhuin, cha'n fheud pairt air bith a bhi againn do ſhochaire na ſaoirſe. Tha mi' g innſe' dhuibh o'n TIGHEARNA, nach urra CRIOSD fein ur ſabhala ni's lugha na ghabhas ſibh os laimh bhi air ur n iompacha. Oir,

1. " Bhiodh ſo ann aghai' na h earbſ' a " th' aig an Athair ann." 'S e 'n t eidirmheadhonair ſeirbhiſeach an Athar, *Iſai.* xlii.

xlii. 1. 's ann uaithe tha ughdarus aige, 's ann na ainm a tha e 'g oibreachadh, agus a reir iartais a tha e ag fireanacha, *Eoin* x. 18, 36. agus vi. 38, 40. "Dh' earb Dia "risan na h uile nithe," dh' earb e ghloir fein ris agus slainte nan daoine taghta, *Mat.* xi. 27. *Eoin* xvii. 2. Do reir so, tha Criosd, mu'm bheil e fagail an t saoghail, a' toirt cunntais da Athair ann san da chuid so do'n obair a chaidh earbsa ris, *Eoin* xviii. 4, 6, 12. A nis mhasluicheadh Criosd gloir Athar, an ni sonraichte sin a chaidh earbsa ris, na'n deanadh e daoin' a shabhala 'n am peacaidh; oir bhiodh so ann aghai' gach cuid da rùn, is ann aghai' gach aon da bhuaidhean.

(1.) Bhiodh e 'n aghaidh a rùin; oir is e so a rùn gu biodh daoin air an toirt "a "chum slainte trid naomhachai," 2 *Tess.* ii. 13. "Thagh e daoine chum as gu biodh "iad naomha," *Ephes.* i. 4. Tha iad air an tagha chum maitheanais agus beatha, trid naomhachai, 1 *Pead.* i. 2. Ma's urra thusa mata rùn siorruith agus comhairle neo-chaochlaideach Dhia atharracha, no ma 's urr' thu thoirt airsan, a sheùlaich an t Athair brìb a ghabhail, is an ni sin a dheanadh

adh a tha 'n aghaidh ughdarais, ann ſin, is cha mhò na 'n ſin, a dh' fheudas ſuil a bhi agadſa ri dol do neamh ſan ſtaid a bheil thu. Dochas a bhi agad gu ſabhail CRIOSD thu gun bhi air t iompacha, ciod ſin ach dochas a bhi agad gu bi CRIOSD neo-dhileas da Athair ann ſa ghnothach mhor ſin a dh' earb e ris? Cha d' rinn is cha dean e aon anam a ſhabhaladh, ach iadſan a thug DIA dha le h iompacha agus le naomacha, *Eoin* vi. 35, 37. Na meall thu fein mata le ſhaoilſinn gu ſabhail CRIOSD thu air ſheol a bhios ann aghai toil athar, *rann* 38.

(2.) Bhiodh ſo ann aghai gach aon da bhuaidhean. Bhiodh e, *ann toiſeach*, " ann " aghaidh a cheartais:" oir an ſo tha ceartas breitheanais DE ag co-ſheaſamh, " gu toir e do gach neach a reir a ghniomhara," *Rom.* ii. 5, 6. Nis na'n " cuireadh daoine do'n " fheoil, is gu buaineadh iad do'n Spiorad " a bheatha mhairtheanach," *Gal.* vi. 7, 8. c' ait' am biodh gloir ceartais DE? Nach b' ea-corach an ni gu faigheadh an t aingidh duais an fhirein? A rìs, " bhiodh ſo ann " aghai naomhachd DHIA."—Na'n ſabhala DIA daoine nam peacai bhiodh a naomhachd gu ro-mhor air a maſlacha 's air a ſalacha.

acha. Tha daoine mi-naomh an ſealla DHIA ni's graineala na mucan agus naithrichean, *Mat.* xii. 34. 2 *Pead.* ii. 22. Ciod an eacoir is mò do fhior-ghlaine DHIA na ſhaoilſin gu feud an leithide ſo cònuidh a ghabhail maille ris? " Cha'n urr iad ſeaſamh na " bhreitheanas; cha'n urr' iad fuireach na " fhianuis," *Salm.* i. 5. agus v. 4. 5. Mur fuilinge' *Daibhi'* an leithide ſo na thigh, no na ſhealla, *Salm.* ci. 3, 7. an ſaoil ſinn gu fuiling Dia?—Bhiodh ſo " an aghai fhir-" inn:" oir dh' eitich DIA o neamh, " ma " their neach air bith gu bi ſith aige ge do " bhuanaicheas e na pheaca, gu las a chor-" ruich-ſan ann aghaidh an duine ſin," *Deut.* xxix. 19, 20. gur iadſan amhain a " dh' aidicheas agus a threigeas am peac-" aidh, a gheibh trocair," *Seanr.* xxviii. 13. is gur iadſan amhain " aig am bheil lamh-" an glan is cridhe neo-chiontach, a theid " aſuas gu thulaich naomha," *Salm.* xxiv. 3, 4. C' ait' a nis am biodh firinn DHIA, nan deanadh e, ann diaigh ſo uile, peacaich a ſhabhaladh as eugais naomhachaidh? O pheacaich dhàna! am bheil thu co amaideach as a ſhaoilſinn gu dean CRIOSD Athair breùgach, is gu briſt e fhacal fein a chum

thus'

thus' a fhabhala ?—Bhiodh fo "ann agh-"aidh a ghliocais:" na fochairean bu phrìf-eala thoirt dhoibhfan aig nach biodh meas orra ; 's nach biodh air chor air bith iom-chuidh air am faotainn.

(1.) Cha bhiodh meas ac' orra. Cha'n 'eil moran fuim aig an duin' aingidh do fhlainte mhoir Dhia, *Mat.* xxii. 5. Tha co beag iarruidh aig air Criosd, as a th' aig an duine fhlàn air an leigh, *Mat.* ix. 12. Cha'n 'eil fuim aige d'a chungai- leigheis ; tha e faltairt air fhuil le tàir, *Eabh.* x. 29. Am biodh e cofail ri gliocas mata flaint' a chur a' dh' ain-deoin air a mhuinntir fin nach tuga buidheachas air bith air a fon ? An dean an Dia uile-ghlic e fein, an ni fin a thoirmifg e dhuinne, "a nithe "naomh' a thoirt do na madraibh, 's a "neamhnuide thilgeil a dh' ionnfuidh mhuc, "nach deanadh ach mar gu b' ann, tionn-"dadh air agus a rèubadh," *Mat.* vii. 6. B'e fo a throcair a dheana fuarach gun amh-arus. Tha gliocas ag iarrui gu biodh onair Dhia air a fabhala co maith ri anama dhaoine ; 's c' ait' am biodh onair Dhia no cliu a ghràis, nan tilgeadh e mar fo air falbh

c

e air an dream fin nach 'eil aon chuid airidh no toileach air fhaotuinn. Seadh cuideachd

(2.) Cha'n 'eil iad air chor air bith iomchuidh air fhaotainn. Tha gliocas DE foilleir ann a bhi deana nan uile nithe freagarach agus iomchuidh arfon a cheile; ann a bhi toirt air a chrìch freagra do na meadhona, air a chufpair freagra do'n cheatfa, 's air a ghibht a bhi iomchuidh arfon an neach a tha ga faotainn. Ach, mo thruaighe! ciod a dheana creatuir mi-naomh an neamh? Cha bhiodh toil-intinn air bith aig' ann, a chionn nach biodh aon ni ann iomchuidh air. Cha bhiodh an t àit' iomchuidh air, is cha bhiodh a chuideachd iomchuidh air: oir " ciod an comunn a th' aig dorchadas ri folus," aig truaill'eachd ri foirfeachd, aig grainealachd agus failche ri gloir agus neo-bhăforachd?—Cha mhò a chordadh an obair ris. Cha taitneadh mola na neamh r'a chluais; is cha'n fhaigheadh a bheul blas air òrain nan naomh no air laoidh nan aingeal. An druigh do cheol air t aimhidh? no 'n toir thu e dh' eifdeachd fuaim an inneil-chiuil a's binne? Sgaoil do bhord le fèifd fa chomhair an neach a tha dol eùg le piantai tinneis, agus ann aite folais bheir

thu

thu dha oilbheum. Och! ma's fada leis an duine thruagh fearmain, 's ma tha e meas na sàbaide na fgios agus na tuirfe, *Mal.* i. 31. cionnus a chordadh e ris a bhi gu fiorruith ann fan ftaid fo?

Of-barr, Na'm biodh peacaich air an fabhaladh as eugais iompachai, " bhiodh fo " ann aghai neo-chaochlaideachd DHIA; " ann aghaidh uil'-fhiofrachaidh; agus " ann aghaidh uile-chumhachd." Tha e fgriobhta mar lagh fiorruith ann orduibh neimh " nach faic neach gu bràth DIA ach " iadfan aig a bheil an cridhe glan," *Mat.* v. 8. A nis nan tuga CRIOSD aon neach do neamh gun iompacha, b' eigin da 'n toirt aftigh gu 'n fhios da Athair, (agus an fin c'ait' am biodh uil'-fhiofracha?) no 'n aghaidh a thoile, ('s an' fin c' ait' am biodh uile-chumhachd?) air neo b' eigin da thoil atharracha, ('s an fin c' ait' am biodh a neo-chaochlaideachd?)

A pheacaich, nach leig thu fathafd dhiot do dhochas faoin ri bhi air do fhabhala fan, ftaid am bheil thu? " An treigear an talamh " air do fhonfa," (arfa *Bildad,*) " 's an ath-" arruichear a charraig as a h aite?" *Iob.* xviii. 4. 'S nach feud mis' air an doigh

cheadn'

cheadn' a rà riutsa, An d' theid lagh neimh atharrachadh air do shonsa, 's ordugh fior-ruith DHIA a thilge' bonn os-cionn? An toir CRIOSD masla do bhuaidhean Athar? An dean e ea-coir air a cheartas; am breug-aich e fhirinn; an nàraich e ghliocas; an salaich e a naomhachd? O, cia neo-chom-asach, amaideach agus lan do bhlaispheim a leithid so do dhochas! A shaolsinn gu sabhail CRIOSD thu gun bhi air t iompacha, ciod sin ach a shaoilsinn gu dean thu do Shlanui'-ear na pheacach, 's gu toir thu tuille maslai dha na thug na bheil do dheamhain an ifrinn dha riabh? Agus an gleidh thu ni's faide dochas ann sam bheil uirread bhlaispheime?

2. Cha sabhail CRIOSD thu gun iompacha, oir bhiodh so "ann aghai fhacail fein." Cluinn agus creid a bhriathra: "Gu firin-"neach a deirim ribh, Mur iompaichear "sibh, nach d' theid sibh asteach do riogh-"achd neimh," *Mat.* xviii. 3. "is eigin "duibh bhi air ur breith a rìs," *Eoin.* iii. 7. "mur dean mise do nighe', cha'n 'eil cuid "agad annam," *Eoin.* xiii. 8. "dean aith-"reachas, no basaich," *Luc.* xiii. 3. Shaoil-eadh aon gu bu leor aon fhacal o CHRIOSD, ach cia tric is cia dùrachdach ata e sparra

ſo oirn! " Gu deimhin, mur bi duin' air
" ath-ghintein cha'n fheud e rioghachd
" DHIA fhaicinn, *Eoin.* iii. 3, 5. Seadh,
cha'n e mhain gu bheil e 'g innſeadh ach a'
dearbha gu bheil ſo feumail, *Eoin.* iii. 6.
is gu bheil duine co neo-iomchuidh arſon
neimh as eugais, as a bhiodh ainmhidh
ſalach arſon talla rioghail. 'S am bheil thu
fathaſd a' creidſinn do dhochais dhàna fein,
ann aghai briathra CHRIOSD. Is eigin da
dol calg-dhireach ann aghai lagh a rioghachd
agus riaghailt a bhreitheanais, mu 'm feud
e thus' a ſhabhala ſan ſtaid ſo.

3. Seadh cuideachd, " Ann aghaidh a
" mhionnan." Thog e ſuas a lamh ri
neamh, is mhionnaich e co ſam bith a
bhuanaicheadh ann ain-eolas agus ann eaſ-
umhlachd, gu bràth " nach d' theid iad
" aſteach d' a ſhuaimhneas," *Salm.* xcv. 11.
*Eabh.* iii. 11. Agus nach 'eil thu fathaſd a'
creidſinn, O pheacaich, gu bheil DIA do
rireadh? An ſaoil thu gu toir e mionnan
eithich air do ſhonſa? Tha cumhnanta nan
gràs air a dhaighneacha le mionn, is air a
ſheulacha le fuil, *Eabh.* vi. 17. agus ix. 16,
18, 19. *Mat.* xxvi. 28. ach is eigin da ſo air
ſad a bhi air a bhriſte, 's rathad eile bhi
air

air fhaotainn gu neamh, ma bhios tus' air do ſhabhala gun do ſtaid a bhi air a h ath-arracha. Gu bràth cha ſabhalar peacaich as eugais iompachai, ni's lugha na gheibh iad cumhnant' eile o DHIA, 's a gheibh iad an ſoiſgeul ſiorruith ſin, a chaidh a dhaigh-neacha co ſoleimnte le fuil mhic DHIA, a chur an toiſeach an neo-brigh : 's nach biodh iad gun chiall gun amharus na'n ſaoileadh iad gu feuda ſo tachairt ?

4. Bhiodh do ſhabhaladh as eugais iom-pachaidh " ann aghaidh onair CHRIOSD." Nochdaidh DIA a ſpeis do'n pheacach, air ſheol a leigeas ris cuideachd fhuath do'n pheaca. Air an aobhar ſin, " an ti " tha 'g ainmeachadh ainm CHRIOSD, is " eigin da aingidheachd a threigſinn," 2 *Tim.* ii. 19. is cùl a chur ris gach uile mhi-dhiadhachd. Agus eſan aig a bheil dochas ri beatha trid CHRIOSD, is eigin da " e fein " a ghlanadh amhlui mar tha eſan glan," 1 *Eoin.* iii. 3. *Tit.* ii. 12. As eugais ſo bhiodh CRIOSD mar gu b' ann a' toirt faſgaidh agus miſneich do'n pheaca. Ach dh' innis e do'n t ſaoghal, ge do bheir e maitheanas do'n pheacach a ni aithreachas, nach toir e 'm feaſd tearna dhaſan nach dean. Ma tha

*Daibhidh* ag rà ri uile luchd-deanai na h aingidheachd imeachd uaithe, *Salm.* vi. 8. 's a' cumail gach aon diu 'n taobh amach d'a dhorus, *Salm.* ci. 7. nach lugha gu mor a dh' fheudas iad cònuidh a ghabhail maille ri naomhachd Chriosd? Am b' onair dhasan madraidh a bhi air a bhord, mucan a bhi luidhe' le chloinn, is uchd *Abraham* a bhi na nead aig naithrichean?

5. Bhiodh so "ann aghaidh oifigean." Dh' arduich Dia e "chum bhi na Phrionnsa "'s na Shlanui'ear," *Gniomh.* v. 31. Ach cha fhreagradh e aon chrioch dhiu so nan sabhaladh e peacaich as eugais iompachaidh. Is i oifig Righ "a bhi na aobhar eagail do "luchd-deanaidh an uile, ach na chliu "dhoibhsan a ni gu maith," *Rom.* xiii. 3, 4. Is e "seirbhiseach Dhe, dioghaltair, a "nochda feirg do'n ti ni olc." A nis nan cuma Criosd bàigh ri daoine mi-dhiadhai, ('s iad a' fuireach mar sin) is gu gabhadh e mhuinntir sin chum riaghla maille ris, "leis "nach b' aill e bhi na Righ os an ceann," *Luc.* xix. 27. bhiodh so gu buileach ann aghaidh oifig agus a dhreuchd: oir is e 'n t aobhar mu 'm bheil e ag riaghladh, a chum 's gu "cuireadh e a naimhdean uile f'a chasaibh,"

"chasaibh," 1 *Cor.* xv. 25. Buinidh e do Chriosd mar Righ, cridheachan a phobuil a riaghla 's an an-mianna chlaoidh, *Salm.* xlv. 5. agus cx. 3. Ciod mata an Righ a bheireadh a naimhdean astigh g'a chùirt f'an armaibh ? Nach b' e so a rioghachd, uachdranàchd, agus ughdarus a sgrios a dh' aon bheum ? Ma tha Criosd na Righ, tha còir aig' air onair, urram, umhlachd, *Mal.* i. 6. Ach nan sabhaladh e péacaich, is iad a' fuireach san naimhdeanas am bheil iad, ciod a bhiodh ann so ach masladh a tharruing air onair, dimeas a thoirt air ughdarus, agus na sochairean sin a cheannuich e co daor a reic air neo-ni ?

A rìs, nan deana Criosd so, cha bhiodh e na Shlanui'ear, ni's mò na bhiodh e na Phrionnsa. 'S ann spioradail ata a shlainte: theirear Iosa ris, a chionn gu sabhail e a phobul *o'm* peacaidh, *Mat.* i. 21. air chor as nach feudadh e bhi aon chuid na Iosa no na Thighearna, nan sabhaladh e iad *nam* peacaidh. Mur deanadh e ach daoin' a thearnadh o pheanas a pheacai, gun an saoradh o chumhachd, cha deanadh e ach leth oibre, 's cha bhiodh e na Shlanui'ear foirfidh. Is i oifig mar Fhear-saoruidh

 "an

" an-diadhachd a philleadh air falbh o *Iacob.*" *Rom.* xi. 26. Is i chrioch gus an d' thainig e dh' ionnfuidh an t faoghail " a chum gu " beannuicheadh e daoine, le 'n iompachadh o'n lochdaibh," *Gniomh.* iii. 26. is a chum " gu cuireadh e crioch air peaca," *Dan.* ix. 24. A nis nan fabhaladh e daoine gun iompachadh o'm peacaibh, chuireadh e ann aghai na criche fo, agus chuireadh e oifig fein ann neo-brigh.

An co-chur. Eirigh mata, O pheacaich! ciod is ciall duit? Duifg o d' pheaca! mofgail o d' thearuinteachd! an t eagal gu bi thu air do chaitheadh ann a d' aingidheachd: abair mar a thuirt na lobhair, " Ma " fhuidheas finn ann fo gheibh fin bas." 2 *Righ.* vii. 3, 4. Gu deimhin cha'n 'eil e ni's cinntiche gu bheil thu 'n dràs ann taobh amach do ifrinn, na gu bi thu gu grad ann taobh aftigh dh' i, mur dean thu aithreachas agus mur bi thu air t iompacha. So an aon dorus a th' agad gu dol as. Eirigh mata, o lunndaire, 's crath dhiot gach uile lethfgeul: cia fhad a bhios tu a d' fhuain, is a dh' fhilleas tu do lamhan gu cadal? *Seanr.* vi. 10, 11. An luidh thu fios am meadhon na fairge, no'n caidil thu am barr nan crannaibh?

crannaibh ? *Seanr.* xxiii. 34. Cha'n 'eil caochla sam bith agad, ach an dara cuid iompacha no losga. Cha'n 'eil seachna sam bith agad air iompacha, ni's lugha na tha thu leagta ri thu fein a sgrios, agus dol ionnsuidh na codach is faide leis an uile-chumhachdach. O dhuine! na dean so; ach, ma tha speis agad do t anam, grad-eirigh, agus thig air falbh. Air leam gu faic mi 'n Tighearn' Ios' a' leagail a lamha trocair-each ort, is mar gu b' ann ga d' cho-eig-neachadh: air leam gu bheil e buintinn riut mar a rinn na h Aingle ri *Lot*, *Gen.* xix. 15, *&c.* "Ann sin ghreasuich na h aingle "*Lot*, ag ràdh, Eirich, mu'm bi thu air do "chaitheadh. Agus am feadh a bha e "ri maille, rug na daoin' air laimh air, (air "do 'n TIGHEARNA bhi trocaireach dha), "agus thug iad amach as a chaithir e, 's "thuirt iad ris, Teich arson t anama, na "fan sa mhach'ir uile, teich do'n t sliabh, "an t eagal gu bi thu air do chaitheadh."

O, cia toilcil a bhios do sgrios ma chrua-dhaicheas tu thu fein fathasd a d' staid pheacaich! Ach cha'n urra neach air bith agaibh a rà nach d' fhuair sibh rabha tràth-ail.—Ach cha'n urra mi chuir mar fhiach'

orm fein ur fagail air an doigh fo. Cha leor leam idir ge d' dhean mi m anam fein a fhabhala. Ciod ? an leig fibh dhomh falbh gun mo ghnothach ? Nach 'eil aon air bith agaibh a dh' èir'eas agus a leanas mi ? An raibh mi fad na h uine fo a labhairt ris a ghaoith ; a' feinn ciuil do'n nathair bhodhair ; no a' traoghadh onfha na fairge le argumeinte ? Co dhiu tha mi labhairt ri clachaibh is ri crannaibh ro ri daoine ; ri uaigh nam marbh is ri leaca-lighe, no rì beo cho-thional ? Ma's daoine fibh, no nì aig a bheil mothacha, feafaibh agus fmuainichibh c'ait' a bheil fibh a dol : ma tha tuigs' agus reufan dhaoin' agaibh, na bithibh co cuthaich as ruith do'n lafair, agus fibh fein a thilge' do ifrinn ler fuilibh fofgailte ; ach thugaibh faiuear fibh fein, agus grad chuiribh mu thiomchiol obair an aithreachais. Ciod e fo ! am bheil fibh nar daoine, 's gidheadh a' ruith do'n t floc, nuair nach gabh na bruidean fein iomain thar beul bruaiche ! Ciod fo ! reufan agaibh, is gidheadh fibh a cluiche ri bàs, ri ifrinn, agus ri dioghaltas an Uile-chumhachdaich ! An do dhealuich Dia fibh o na brùide bàfmhor le ro'-mhothacha thoirt dhuibhfa ; 's na dheigh

fo,

fo, nach dean fibh deafacha fam bith arfon na h uine tha ri teachd; nach dean fibh cabhag air bith gu dol as o phianta fiorruith? O! nach eifd fibh ri reufan, 's nach leig fibh fhaicinn gur daoine fibh. An ni reufanta dhuibhfa dol a " dheana ftrì ri'r Cruthai'-" ear?" *Ifai* xlv. 9. no " fibh fein a chruadh-" acha na aghaidh." *Iob* ix. 4. " Mar " gu deana neart *Ifrael* breug?" 1 *Sam.* xv. 29. An ni reufanta dhuibh's air an do bhuilich Dia caileigin do thuigfe, ur beath' a chaithe' direach ann aghai na criche gus an deachaidh ur cruthacha, 's a bhi air ur tilgeil amach, mar chrè bhrifte, do'n òtrach? Am bheil e iomchui gu biodh an aon ni fan t faoghal fo, tha comafach air eolas a ghabhail air toil Dhia, 's air gloir a thoirt da, ain-eolach air a Chruthai'ear, is neo-èafgui na fheirbheis? feadh, gu biodh e ri ar-amach na aghai, 's a' tilgeil a fhile na eudann? Eifd, O neamh, agus thoir aire, O thalamh;" thuga na brùidean fein breith ma tha e ceart gu deanadh iadfan, a rinn Dia, " al-" trum is a thogail fuas ar-amach na " aghaidh," *Ifai.* i. 2. Nach toir fibh fein breith cionnus a thig e do na dreafan agus do'n droighinn dol afios an cath ann aghaidh

an teine mhilltich? *Isai.* xxvii. 4. no "do "chrè na talmhain ſtrì dheana r'a Cruth-"ai'ear?" Ma tha bheag idir do reuſan agaibh, is eigin duibh aideacha nach 'eil ſo ceart: agus mu'r bheil, c'arſan a dh fhanas ſibhſa ni's faide mar a tha ſibh, gu'n bhi rei' ri DIA le h iompacha 's le h aithreachas?

Ciod a their mi? Dhùraichdinn m' anam a bhuileachadh air a chùis ſo, O nan tuga ſibh ach eiſdeachd dhomh! is gu toiſiche ſibh air ball air caithe-beatha nuadh. O, nach gabh ſibh os laimh bhi glan! c'uin idir a thachras e? An e nach cuir mi iompaidh air aon neach agaibh? A leughadair, nach eiſd thuſa rium air a h aon? Nach ſuidh thu ſios, nach ſmuainich thu air a chuis ſo, 's nach faic thu gur e do ghliocas pilleadh. Thig, agus reuſanaichemid le cheile: an glic dhuitſa fuireach mar tha thu? an ſuidh thu mar a thagad gus an tig a mhuir-làn tharad? An glic dhuitſa dol a dh' fheuchainn am bi DIA co maith as ſhacal; agus thu fein a mhille' le barail fhaoin gu'n eirigh gu maith dhuit ge nach bi thu air do naomhacha?

Ach tha ſios agam nach gabh ſibh mo chomhairle: gu bi a chuid is mo agaibh mar

a

a bha iad; is gu dean iad mar a rinn iad. Tha fios agam gu pill am misgear gu mhisg; an cealgair gu cheilg; an slaoitear gu shlaoit, is an neo-ghlan gu neo-ghlain' a rìs. Och! an eigin domh ur fàgail far an raibh sibh, nur n ain-eolas no nur n aingidheachd; nur fuar-chrabha no nur mi-mhothacha! Ach mur d' theid agam air tuille, suidhidh mi fios a chaoidh call mo shaoithrcach, is a thaomadh amach m' osnaigh oifcionn thrua-ghana bochd tha bàsachadh.

O peacaich gun chiall! ciod a chrioch gus an tig iad! ciod a ni iad san là sin ann san d' thig Dia g' an amharc? "Co ionn-"suidh a theicheas iad arson cabhair?" *Isai.* x. 3. Cia glan a chuir am peaca drui'eachd orra, 's a rinn dia 'n t saoghail so an dalladh! Cia an-bharr a tha iad air am mealladh, cia bodhar an cluasan, cia cruaidh an cridheachan! Tha iad aig an Aibhisteir air a smèide; ge d' ghlaodh mise cian, gun neach gam fhreagairt. Feudai mi reusanacha riu bliadhna 'n diaigh bliadh-na; eisdidh iad rium, agus is e sin uil' e. A dh' ain-deoin na 's urra mi rà, leanaidh iad r'am peacanna: ge d' innis mi dhoibh gu bheil bàs ann sa chupa, glacaidh iad e: ge



ge d' innis mi dhoibh gu bheil iad ſan t ſlighe leathainn da'n crioch leir-ſgrios, gidheadh theid iad air an aghai. Tha mi 'g innſe' dhoibh an cunthairt, ach cha ghabh iad ſuim dheth. Air uairibh, ſaoilidh mi gu maothaich trocair DHIA iad, is gu toir gach caomh-chuire tha e toirt ſeachad na fhacal buaidh orra; ach gheibh mi iad direach mar a bha iad. Uair eile, ſaoilidh mi gur cuir uabhaſan an TIGHEARN' eagal orra; ach cha drùigh ſo orra cuideachd. Eiſdidh iad am focal, cordaidh an t ſearmoin riu, 's molaidh iad am miniſteir; ach caithidh iad am beatha direach mar a rinn iad roimhe. Cha toir iad diulta dhomh, ach cha mhò bheir iad geill domh. Dlùchruinnichidh iad gu focal DHIA, ſuidhidh iad mu 'm chomhair mar a phobul-ſan agus eiſdidh iad mo bhriathra; ach cha chuir iad aon an gniomh dhiu. Tha ſpeis aca do mhiniſteirean agus ſeaſuidh iad aſuas air an ſon, is tha miſe dhoibh "mar òran ro-thait-"neach duin' aig am biodh guth binn," ach cha'n urra mi 'm faotainn gu teachd fui chuing CHRIOSD. Tha gaol ac' orm, is tha iad ulla' gu rà gu dean iad ni air bith air mo ſhon; ach arſon mo bhuideachais,

arſon

arſon m' anama, cha'n urra mi chur mar fhiach' orra cùl a chur r'am peacaidh, an droch cuideachd a ſheachnadh, agus ſgur d'an neo-mheaſarachd, d'am buannachd eacoraich, *&c.* Cha'n urra mi thoirt orra tòiſeacha ri urnaigh chur aſuas nan teaghlaiche 's nan ionada uaigneach; ge do ghealllas iad dhomh a dheana, coſail ris a mhac eaſ-umhal, a thuirt, "Tha mi dol, a Thigh-"earna, ach nach deachai," *Mat.* xxi. 30. Cha'n urra mi thoirt orra gu gabh iad eolas air an creide' ge d' raibh iad ulla' gu baſacha le diobhail eolais, *Iob* xxxvi. 12. Tha mi 'g innſe dhoibh an cunthairt, ach cha chreid iad nach 'eil gach ni ceart. Ma dh' innſeas mi dhoibh gu h àraid gu bheil eagal orm arſon a leithid ſo, no leithid ſo do reuſain, gu bheil an ſtaid gu h olc, meaſaidh iad mi 'm dhuin' achaſanach, draghail: no, ma mhoſglas iad beagan ſan am, air ball tha 'n t Abhiſteir gan cur nan cadal arìs, agus tha iad a' call na bh' aca do mothacha.

Mo thruaighe! mo luchd-eiſdeachd bhochda! 'n cigin doibh mu dheire baſacha nan ceùdan, nuair tha am miniſteirean co dèigheil air an ſabhala? Ciod an t innleachd a ghnàthaicheas mi leo, nach do ghnàthiach

mi

mi cheana? " Ciod a ni mi arſon inghean
" mo phobuil," *Ier.* ix. 7. " O Thighearna
" Dhia cuidich. Och! am fag mi iad mar
" ſo? Mur eiſd iadſan mi, gidheadh eiſd
" thuſa mi: O gu bitheadh iad fathaſd beo
" ann a n' ſhealladh! A Thighearna ſabhail
" iad, air neo tha iad caillte. Ghuileadh
" mo chridhe nam faicinn an tighean ri
" theine mu'n ceann, is iad nan ſuain cha-
" dail nan leapuichean; agus nach goirte
" na ſin le m' anam a bhi gam faicinn a'
" tuiteam am an teine ſiorruith! A Thigh-
" earna gabh trua's diu, agus ſpìon amach
" as an tein' iad: ſìn amach do ghairdean
" cumhachdach, agus biaidh an obair dean-
" ta; ach air mo ſhonſa dheth cha'n urra
" mi buadhacha."

## C A I B. IV.

*A' feuchainn chomharan leis an aithnichear a mhuinntir neo-iompaichte.*

CHA mhor a chuireas e air daoine ſinn a bhi labhairt ann aghaidh a pheacai, ni's lugha na thig ſinn dlù g'am brollach agus a ſhonraicheas ſinn amach a ghnè pheacai ſin ſam bheil iad fein gu h àraid cionn-
tach

tach. Cha'n 'eil *Daibhidh* a' gabhail dùſgai ſam bith le ſamhlui'ean is coimeaſan an fhàidh, ach gus am bheil e teachd direach gu uchd is ag innſe' dha gu ſoilleir "Is tus' "an duine," Aidichidh ach beag gach aon gu bheil iompacha 's ath-nuadhacha ro-fheumail, ach tha iad gan ſgrios fein le barail mhealltach gu bheil an obair deanta cheana. O'n tha fios aca gu bheil iad ſaor do'n cheilg oillteil ſin tha toirt air cuid do dhaoine ſgàil chreidimh a chur umpa chum an aingidheachd a chleith agus an coimhearſnaich a mhealla, tha iad gam meas fein treibh-dhireach; gun ſmuaineacha gur teaga gu bheil ceilg is dluithe 's is cunthartaiche na i ſo ceangailte riu; a cheilg ſin leis am bheil neach a' mealladh anama fein, *Sheum* i. 26. Ach tha cridhe 'n duine na ni co chealgach agus fein-mhealltach, as nach 'eil fios agam co dhiu 's duiligh', is ſeirbhe, no is feumala 'n obair dol gu rùſga 's gu leige' ris. Mo thruaighe mo luchd-eiſdeachd neo-iompaichte 's eigin doibh an cridhe fhaicinn no bhi caillte. Ach cionnns is urra ſinn a leige' ris doibh?

"Cuidich mi, O Sholuis a rannſuicheas "na h uile nithe, 's dean thuſa ſoilleir d'on

"fhein-

" fhein-mhealltair am bunachar faoin air a " bheil e leagail a fteidhe. Stiur mife, " Thighearna Dhia, mar a rinn thu 'm " fàidh, gu feomraiche nan iomhaigh ; " cladhaich roi' 'n bhalla fin tha cuartacha " cridhe a pheacaich, is leig ris na graine- " alachda diomhair fin, tha ga'm falach fein " na ionadaibh dorcha. O cuirt aingeal air " thoifeach orm a dh' fhofgladh ioma' " dhoirfe gach cridhe, 's a thoirt air na geat- " aiche iaruinn fein fgaoileadh o cheile, " amhuil mar a rinn doirfean a phriofuin " ro d' fheirbhifeach *Peadar*. Agus, mar " nach bu luaithe bhlais *Ionathan* a mhil " na bha fhùilean air am fofgla, mar fin deo- " nuich, O Thighearna, nuair a chi no " chluinneas na h anama dalla truagha, ris " a bheil mo ghnothachafa, na briathra fo, " gu bi 'n intinn air a foillfeacha, 's an co- " guis air a dùfga le geùr-mhothacha, chum " 's gu faiceadh iad le 'n fuilean, 's gu " biodh iad air an iompacha, 's gu deana " tus' an leigheas."

Is eigin duinn a thoirt fainear, mu'n toifich finn ris ann rannfacha fo, gu bheil e deirbhte gu feud daoine moran earbfa bhi aca gu bheil an ftaid gu maith nuair tha i gu

h

h olc. Cluinn beul na firinn fein a leigeil fhaicinn an cùis *Laodicea*, gu feud daoine bhi " truagh agus bochd agus ainnifeach, " agus dall agus lomnochd," is gun fhios aca fein air; feadh, nuair tha iad lan-earbfach gu bheil iad " beartach, agus air fàs faibhir ann an gràs," *Taisb.* iii. 17. " Tha " ginealach ann a tha glan na fuilibh fein, " is gidheadh nach 'eil nighte o'n falchar." *Seanr.* xxx. 12. Co b' fhearr barail air a ftaid fein na *Pol*, nuair a bha e fathafd neo-iompaichte? *Rom.* vii. 9. Air chor as gu bheil iadfan gu ro-mhor air am mealladh, a tha faoilfinn gur leor an dearbha dhoibh gu bheil a chuis ceart ma tha 'n earbfa laidir. Iadfan aig nach 'eil barantas ni's fearr na fo air an iompacha, cha'n 'eil fhios aca fathafd ciod is ciall da.

Ach gu teachd ni's dlùithe d'ar gnothach: Thachair do'n mhuinntir air a bheil finn ag iomra mar a thachair do luchd-leanmhuin an Ana-criofd, tha cuid dhiu tha giulan an comharai gu follas an clàr an eudainn; agus cuid eile, ni's falaichte na fin, air an dearnai. Tha iomad feorta air an tuire' fios agus air am fagail fui bhìne bàis anns na fcrioptura eagalach fo leanas, d'an còir dhuibhfa aire

fhonraicht

ſhonraicht a thabhairt, a dh' fheuchainn nach 'eil ſibh fein ſan àireamh. *Epheſ.* v. 5. 6. " Oir tha fios agaibh air ſo nach 'eil aig " ſtriopaiche, no aig neach neo-ghlan, no " aig duine ſanntach, a tha na fhear iodhol-" aoraidh, oighreachd ann rioghachd DHE " agus CHRIOSD. Na mealla nach air bith " ſibh le briathra faoin; oir arſon nan nithe " ſo tha fearg DHE a' teachd air cloinn na " h eaſ-umhlachd," *Taiſb.* xxi. 8. Ach aig " an dream ſin a tha gealtach agus mi-" chreideach, agus gràineil, agus aig luchd-" mortaidh, agus ſtriopachais agus drui'-" eachd, agus iodhol-aoraidh, agus aig na " h uile bhreugairibh, bithidh an cuibhrionn " ann ſan locha 'ta dearg-laſa le teine agus " pronnuſc; ni is e 'n dara bàs! 1 *Cor.* vi. 9, 10. " Nach 'eil fios agaibh nach ſealbh-" aich luchd deanai na hea-corach rioghachd " DHE? Na meallar ſibh, cha ſealbhaich " luchd ſtriopachais, no luchd iodhol-aor-" aidh, no luchd-adhaltruis, no luchd " macnuis, no na daoine tha cionntach an " neo ghloine mhi-naturra, no luchd goid, " no luchd ſainnt, no miſgearan, no luchd " an-cainnt, no luchd foireigne, rioghachd " DHE:" faic *Gal.* v. 19—21; Mo thruaighe

iadſan

iadſan aig a bheil an ainmeanna ſgriobhta meaſg nam buidhnean ſo. Feudaidh iadſan fios a bhi aca, co cinnteach as ge d' innſe' Dia dhoibh e o neamh, gu bheil iad fathaſd gun naomhacha ; agus, ann ſan ſtaid ſin, nach 'eil e comaſach dhoibh air chor air bith a bhi air an ſabhala.

Tha gach ſeorta dhiu ſo mata (gun ag air bith) neo-iompaichte ; tha iad a' giulan an comharaidh ann an clàr an eudainn.

1. Na *neo-ghlain*. Tha iad ſo do ghnath ann an aireamh nan *gabhar* a ſheaſas air an laimh chlì ; 's co air bith eile tha air am fàgail amach, tha 'n ainmſan air a chur aſios anns gach aon do na clàr-ainmeanna ſin a chunnaic ſinn, *Epheſ*. v. 8. *Taiſb*. xxi. 8. 1 *Cor*. vi. 9, 10.

2. Na *ſanntaich*. Tha iad ſo anns gach àit' air an ſonracha mar luchd *iodhal-aorai*, 's dorus na rioghachd air a dhruideadh orra air an ainm, *Epheſ*. v. 8. *Col*. iii. 5. 1 *Cor*. vi. 9, 10.

3. *Miſgearan*. Cha'n e mhain iadſan a tha 'g òl air falbh, an reuſain, ach mar an ceadn' agus gu h araid iad ſin a tha tuille 's laidir ſeadh arſon deoch laidir. Ann aghai na muinntir ſo tha beul Dhia fein a'

 glaodhach

glaodhach truaighe, 's a' barantacha nach 'eil " pairt ſam bith aca do rioghachd " Neimh." *Iſai.* v. 11, 12, 22. *Gal.* v. 21.

4. *Breugairean.* Tha 'n DIA ſin nach feud breug a dheanadh ag innſe' dhoibhſan, nach 'eil cuid ſam bith aca da rioghachd-ſan, is nach d' theid iad gu brath aſteach d'a thulaich: ach gu faigh iad an cuibhrionn le Athair nam breug, (an ti d' am bheil iad nan cloinn, ann ſan locha theine, *Salm.* xv. 1, 2. *Taiſb.* xxi. 8, 27. *Eoin.* viii. 44. *Seanr.* vi. 17.

5. *Luchd-mhionn.* Gun aithreachas goirt agus grad, is i crioch na muinntir ſo leir-ſgrios ullamh, agus damna cinnteach, gun innleachd air bith air a ſheachnadh, *Sheum.* v. 12. *Sech.* v. 1, 2, 3.

6. Luchd *an-cainnt* agus *cul-chàinidh*, a tha ulla' gu droch ſgeul a thogail no airis ann aghaidh an coimhearſnaich, is gach ſalchar a dh' fheudas iad a thilge' na eudann; no tha ga lot gun fhios da air a chùl-thaobh. *Salm.* xv. 1, 3. 1 *Cor.* vi. 10. agus v. 11.

7. Luchd *goid*, *foireigne*, 's *breith-aireigin*, a tha ſarucha 's a' bleith nam bochd, is a' deanadh an-cothrom air bith air am braithrean gach uair a gheibh iad fàth air bith

bith air a dheana. Biodh fios aca so air fad gu bi DIA na dhioghaltair orra, 1 *Tess.* iv. 6. Cluinnibh, O sheirbheisiche bradach, midhileas agus struidheil; cluinnibh, O luchd-oibre cealgach anns gach dreuchd; cluinnibh ur bìne: druididh DIA gu cinnteach a dhorus oirbhsa; tionndaidh e ur n ionmhus ea-corach gu ionmhus feirge, 's bheir e air ur n òr is air ur n airgiod, a thuair sibh gu h eas-ionraic, ur claoidh mar mhiotailt leaghta 'n taobh astigh dhibh, 1 *Cor.* vi. 9, 10. *Sheum.* v. 2, 3.

8. Gach uile neach a tha ri dearmad am bitheantas air *aora* DAIA: nach 'eil ag eisdeachd fhacail no gairm air ainm: a tha cumail air ais urnaigh o DHIA, 's nach 'eil a' gabhail fuim d'an anama fein no do anama 'n teaghlaichean, ach a tha "caitheadh am "beatha gun DIA ann san t saoghal," *Eoin.* viii. 47. *Iob.* xv. 4. *Salm.* xiv. 4. agus lxxix. 6. *Ephes.* ii. 12. agus iv. 18.

9. Iadsan a tha gleidhe' *cuideachd amaideach no olc.* Thug DIA barantas seachad gu sgrios e mhuinntir so air fad, is nach d' theid iad gu brath asteach da àite cònuidh, *Seanr.* xiii. 20. agus ix. 6. *Salm.* xv. 4.

10. Iadsan a bhios *ri fanoid* air diadhachd,

's a' deana ſgeig is tàir air daoine diadhaidh, air an aidmheil naomha, 's air an giulan faicilleach ; 's a tha deana ſpòrſa dhoibh fein do an-'ainneachd is do fhailinnibh nan creideach. Cluinnibh, a luchd-fanoid, ur bìne eagalach, *Seanr.* xix. 29. agus iii. 34. 2 *Chron.* xxxvi. 16. *Mat.* xviii. 6.

A pheacaich, rannſuich gu curamach a dh' fheuchainn nach 'eil thu fein a meaſg aon ſeorta do'n mhuinntir ſin a chaidh ainmeachadh: oir ma 's e ſo do chor tha thu fathaſd " an domblas-sàth an t ſearbhaduis " agus an cuibhreachan a pheacaidh ;" oir tha gach ſeorta dhiu ſo a' giulan an comharai co ſoilleir an clàr an eudainn as nach 'eil ag air bhith nach clann do'n bhàs iad. Agus ma ſeadh, gu gabha Dia trua's d'ar cothionail bhochda ! O cia beag an t aire' bhios air fhagail nuair a bhios na deich ſeortai' ſo air an toirt aſda ! Och ! cia lion dorus, cia lion eudann air an eigin duinn a ſgriobha " Gu deana Dia trocair oirn !" A dhaoine, cionnus is urra ſibh a chur an ceill duibh fein gu bheil ur ſtaid gu maith, nuair tha Dia o neamh a' labhairt nur n aghaidh, agus a' barantacha dhuibh gu bheil ſibh an ſtaid damnai ? Ceadaichibh dhomh reuſanacha

acha ribh ann am briathra DHIA " Cionnus " a dh' fheudas tu rà. Cha'n 'eil mi falach?" *Ier.* ii. 23. " Feuch do fhlighe fa ghleann, " tuig ciod a rinn thu." A dhuine nach 'eil do choguis fiofrach air do chuil-bhearta cealgach, air do chionta uaigneach, air do fhlighe bhreugaich? Seadh nach 'eil do chairdean, do theaghlach, do choimhearfnaich, nam fianuifean air do dhearmad air aora DHIA, air do chleachda fanntach, air do ghiulan mi-rùnach agus farmadach? Nach feud iadfan a chi thu dol feachad a rà Sin ftruidhear coftail; no, Sin mifgear pòiteil; fear-taoghail droch cuideachd? Sin duine droch-theangach; no, fear-fanoid, no duin' aig a bheil caithe-beatha mi-theifteil?—Mo mhuinntir iomhuinn, fgriobh DIA mar gu b' ann le gáth-greine, fan leabhar fin leis an toirear breith oirbh, nach e bheag dheth fo fuaicheantas a chloinne-fan; is nach d' theid aon neach do'n mhuinntir fo, ni's lugha no bhios e air ath-nuadhacha le gràs an iompachai, gu fiorruith as o dhamnadh ifrinn.

O nach gabha fibh os laimh a nis " aith" reachas a dheanadh, agus pilleadh o'r n " uile chionnta, chum as nach deanadh

" aingidheachd ur milleadh!" *Esec.* xviii. 30. Och, a pheacacha cruaidh-chridheach! an eigin domh ur fagail mu dheire far an raibh sibh? Am feum mi am poit'ear fhagail san tigh-òsda? Am feum mi fear an t sùgrai fhagail r'a mhacnus? Am feum mi am mi-rùnach fhagail na nimh; is fear nam breug no nam mionn a' cluiche ri bruaich an teine shiorruith? Ma 's eigin, biodh fios agaibh co achd gu d' fhuair sibh rabha, 's gu bheil mise saor o'r fuil. Agus, " co ac' a dh' eisdeas daoine no nach eisd," fagai mi na sgrioptura so maille riu, an dara cuid mar tharnanaich g' an dùsga, no mar iarruinn-losgai g' an cruadhacha 's gam fagail gun mhothacha, *Salm.* lxviii. 21. " Ceann a " naimhde bristidh Dia, agus claigeann " greannach an duine sin a theid air aghai " gu dàna na aingidheachd." *Seanr.* xxix. 1. " An ti gheibh achasan gu minic, is a " chruaidhicheas a mhuineal, di-mhilltear " e gu h obann, agus gun teasairgin." *Caib.* i. 24, &c. " A chionn gu do ghlaodh " mi, agus gu do dhiult sibh, gu do shìn " mi mach mo lamh, is nach d' thug duine " fainear, &c. Ni mise fanoid nuair a thig ur

" ur truaighe, nuair a thig ur leir-ſgrios
" amhuil ioma-ghaoth."

Cha'n 'eil teaga nach 'eil moran a nis gam meas fein ſona, 's a' ſoilſinn gu bheil gach ni ceart, a chionn nach feudar a bheag a chur as an leth do na peacai ſin is ſoilleire 's is truime cionnta, bha 'n ceart uair air an ainmeachadh. Ach is eigin domh innſe' dhuibh gu bheil ſeort' eile do dhaoine neo-naomhaicht' ann, ge nach 'eil iad a' giulan an comharaidh air clàr an eudainn mar a mhuinntir ſo; ach aig a bheil e ni's falaichte, mar gu b' ann air an dearnai. Tha'n dream ſo gu bitheanta gam mealla fein co maith ri daoin' eile, 's air am meas nan fior chriosd-ui'ean nuair tha'n cridhe fad na h uine làn do ghàoid is do mhi-fhallaineachd. Tha moran diu dol roi' n t-ſaoghal gu'n uirread as duin' a chur amharuis orra, gus an toir bàs agus breitheanas gach ni gu ſolus. Tha na fein-mhealltairean ſo mar gu b' ann a' teachd direach gu geata fhlaithinis le làn-earbſa ri dol aſtigh; is gidheadh tha iad air an druideadh amach air a cheann mu dheire, *Mat.* vii. 22.

Mo bhraithre ionmhuinn, guidheam oirbh aire ſhonraicht' a thoirt do'n ſmuainte chui-

dreamach ſo, 's a ghleidhe' gu daingeann nur cuimhne, " Gu bheil na miltean air " an call le bhi toirt faſgai do pheaca diomh- " air eigin, a tha cha'n e mhain falaicht' o " dhaoin' eile, ach mar an ceadna uatha fein " a chionn nach 'eil iad a' mion-rannſachadh " an cridhe." Feudai duine bhi ſaor o ghràinealachd fhollais, is gidheadh baſacha le gaoid no galar faluichte. Ainmichi mi a dhà-dheug do na peacanna diomhair ſo léis am bheil na milte anam' air an ſgrios. Rannſaichibh gu curamach, a dh' fheuchainn nach 'eil aon air bith do na comharaibh bàis ſo ri fhaotainn oirbh ; oir tha gach aon diu a' leigeil fhaicinn gu bheil neach air bith air am faighear iad fathaſd gun ghràs, gun iompacha. Air an aobhar ſin, mar is ionmhuin leibh ur n anama, leughaibh agus eiſdibh na nith' a leanas le mòr-fhaicill agus curam, 's le èud naomh mu'r tiomchiol fein, eagal gu faighear oirbh aon air bhith do na comharaibh ſin a theid ainmeacha.

1. " Dall ain-eolas." O, cia lion anam truagh tha 'm peaca ſo a' mille' gun fhios! *Hoſ.* iv. 6. nuair tha iad a' ſaoilſinn gu bheil an cridhe ceart, is gu bheil iad air an rathad dhireach gu neamh! 'S e ſo am mùrtair a

tha

tha fgrios nam miltean gu fàmhach, is gun iad a' faicinn no mothachainn co 'n lamh a tha gan cofgairt. Ciod air bith leth-fgeul a th' agaibh arfon ur n ain-eolais, feudai fibh fhaicinn gur peaca millteach do'n anam e, *Ifai* xxvii. 11. 2 *Teff.* i. 8. 2 *Cor.* iv. 3. Nam faice' fibh làn tighe do dhaoine, air an ftiuradh a lion aon is aon, le'n fuilibh còdaichte, gu beul furnais theine, 's gun fhios aca c' ait' an raibh iad a' dol gus am bheil iad air an tilge' fios innte, nach bithe' fibh air ur liona le gairr'eifin leis an t fealladh? Ach nach goirte na fin fmuaineach air ceudan, anns na h uile co-thional, a th' air an tilgeil do ifrinn gun fhios doibh le dall ain-eolas. O, bithibh air ur faicill an aghaidh a pheacai fo. Na faolibh gu gabh ni air bith ur leth-fgeul arfon ain-eolais; tha fibh a gleidheadh ur murtair ann ur fgeith, ma 's e 's gu bheil fibh a' toirt da fardaich.

2. "Bhi gleidhe' pairt do'n chridh' air "ais o Chriosd." An t iomlan a threigfinn arfon Chriost, "fuath thoirt do "athair agas do mhathair, feadh agus do "bheatha duine fein" air a fhon, "Is "*cruai'* an gnothach fo," *Luc.* xiv. 26. Tha cuid a ni moran do nithe; ach cha bhi cuid

aca do'n chreide' ſin a dh' iarras gach aon ni orra. Gu brath cha toir iad 'ad fein gu buileach aſuas do Chriosd, is cha bhi iad gu h iomlan ſtriochdta dha. 'S eigin doibh peaca milis eigin a ghleidhe'; cha'n 'eil toil ac' iad fein a dhochann; no dealacha ri'm beatha, ri'n cliu, ri'n ſaorſa, ri'm maoin, is ri'n leithide ſin do nithe. Tha moran mar ſo a' gabhail Chriosd air thuiteamas, gun ſmuaineach' air a chumhanta 's gun fhuireach gus an cunnt iad an coſtus. Is mearachd ſo ann ſan ſtèidh a mhilleas an t iomlan, 's a ſgrìoſas gu ſiorruith gach neach a bhios cionntach ann, *Luc.* xiv. 28. *Mat.* xiii. 21.

3. " Fuar-chrabha." Tha moran gan toileacha fein le taobh amach a chreidei'. Tha iad a' dol roi gach ſaothair is dleaſnas naomh o'n leth amuigh; is an ſin tha iad a' ſtad gun dol ni's faide, *Mat.* xxiii. 25. Tha 'm mearachd ſo a' mealla dhaoine ni's mo, 's gan ſgrios ni's cinntiche na aingidheachd fhollais; amhuil as mar a rinn e air an Pharaiſeach, *Mat.* xxiii. 31. Tha iad ag eiſdeachd, a' troſg, ag urnaigh, a' toirt dèirce ſeachad; is uime ſin cha chreid iad nach 'eil an ſtaid gu maith, *Luc.* xviii. 11.

Ach ge d' dhean iad ſo uile, as eugais obair a chridhe, agus cumhachd is beatha na diadhachd a ruigheachd air an anam, tha iad a' tuiteam air a cheann mu dheire do ifrinn, ge d' bu mhor an dochas agus an earbſa gu raibh iad air an t ſlighe dhireich ionnſuidh neamh, *Mat.* vii. 22, 23. O cia eagalach an ſtaid ſo, nuair nach 'eil feum air bith do dhuine na chreideimh, ach amhain gu chruadhacha na chionnta, 's gu anam a mhille' le mearachd!

4. "Rùn agus crioch mhearachdach ann "an oibre maith agus diadhaidh," *Mat.* xxiii. 25. B'e ſo ſgrios an Pharaiſich. O cia lion anam truagh a th' air am mille' leis ſo, 's a tha tuiteam do ifrinn mu'm bheil iad a faicinn am mearachd? Tha iad a' gnathacha deagh oibre, 's ann ſin a' ſaoilſinn gu bheil gach ni ceart; is gun iad fad na h uine toirt fainear gur ann o run ſaoghalt' agus feolar a tha ſo uil' ag ſruthadh. Tha e tuille 's fior gu bheil am peaca ſo air uairibh a faotainn greim air an duine fhior-iompaichte fein; ach ann aite buadhacha gu bitheanta, no riaghladh ann, tha e na chùis fhuath agus iriſleachai dha, *Rom.* xiv. 7. Ach nuair is e 'n t aobhar mu bheil neach

air

air bith a' dol am bitheantas mu thiochiol dleasnais mhaith agus dhiadhaidh a thoileachadh a choguis, a dh' fhaotainn ainm bhi diadhaidh, a " chum as gu faicte le " daoin' e," a leigeil fhaicinn a ghibhtean agus a cheatfai, no sheachnadh iomra sgainneileach a bhi mi-dhiadhai, no leithide sin; tha a chridhe fathasd cealgach agus mi-fhallain, *Hos.* x. 1. *Sech.* vii. 3, 6. O sibhs' aig a bheil deagh-aidmheil! ma bu mhaith leibh gun sibh fein a mhealla, feuchaibh nach e mhain gu bheil ur n oibre maith, ach mar an ceudna, seadh agus gu sonraichte, gu bheil ur rùn agus ur crioch maith cuideachd.

5. " Earbs' as ar fireantachd fein," *Luc.* xviii. 9. Is eacail so a sgriosas an t anam, *Rom.* x. 3. Nuair tha daoin' a deana bun as am fireantachd fein tha iad gnn amharus a cur cùl ri fireantachd Chriosd. Mo chairde, thu faicill feumail duibh air gach aon taobh; oir feudai cha'n e mhain ur peacaidh, ach ur dleasnais mar an ceadn' ur dìte'. Theaga' nach d' thainig so riabh faiñear dhuibh; gidheadh cha'n 'eil ni air bith is cinntiche na gu feud duine bhi air a sgrios le sgàil fireantachd is le sambla gràis,

co

co maith as le peacai ghraineil agus fhollais. Is ann mar ſo a thachras, nuair tha earbs' aig duine gu dean oibre fein fhireanacha 'm fianuis DE, a cheartas a dhioladh, a chorruich a thraoghadh, fhabhar is a ghean-maith a chosnadh, agus maitheanas a' thoilltin; oir ciod ſo ach CRIOSD a chur as oifig, agus ſlanui'ear a dheana dar gràſan agus dar deanadas fein. Bithibh air ur faicill ann aghai ſo, a luchd-aidmheil, air lionaireachd no air feothas ur n oibre, ni 'n aon ni ſo an t iomlan a mhilleadh. Air an aobhar ſin, nuair is ſaibhire 's is fearr a ni ſibh ur dleaſnas, bithibh cinnteach nach earb ſibh ni ſam bith ris ſo, ach gu leig ſibh ur taice gu h iomlan ri CRIOSD. Meaſaibh ur ſireantachd fein mar bhroineagan, *Salm.* cxliii. 2. *Phil.* iii. 9. *Iſai* lxiv. 6. *Neh.* xiii. 22.

6. " Naimhdeas agus fuath os n ioſal do " ro-fhaicill is do theanndachd na diadh- " achd." Tha moran do dhaoine deaghbhèuſach aig a bheil ſuim do chrabha 's do ghiulan riaghailteach o'n taobh amuigh, ach aig a bheil fior naimhdeas do ro-theanndachd, agus fuath do bheatha 's do chumhachd na diadhachd, *Phil.* iii. 6. le *Gniomh.* ix. 1. Cha chord e riu bhi faicinn cuid do

dhaoine

dhaoine tuille 's diadhai', mar tha barail acaſan, 's a cur tuille 's a choir do ſhaothair orra fein mu thiomchiol an creideimh. Tha iad a' dìte na mor-fhaicill is an teas-chrabhai ſo, mar neònachas, mar amaideachd agus an-bharr eud. Ma chi iad ſearmonaiche ro-dhurachdach, no Crioſduidh ſior-chrabhui tha iad g am meas nan daoine neo-ſhuidhichte, 's air bheagan ceille.—Tha e ſoilleir nach 'eil ſpeis aig a mhuinntir ſo do naomhachd mar naomachd, (oir nam bitheadh, bhiodh an ſpeis bu mhò aca do'n tomhas bu mho dhi) 's air an aobhar ſin tha iad gun ag àir bith mi-fhallain nan cridhe, cia maith air bith a bhaiail a th' ac' orra fein.

7. " A bhi ſtad aig tomhas araid do " dhiadhachd :" Nuair a bhios aca direach uirread as a ſhabhalas iad (n am barail-fein) cha'n 'eil iarruidh ac' air tuille ; 's leis ſo tha iad a' nochda gu bheil iad fada gairrid air ſior ghras, a bhios a' ſior-bhroſdacha dhaoine gu dol n'is faide 's ni's faide air an aghaidh ionnſuidh foirfeachd, *Phil.* iii. 13. *Seanr.* iv. 8.

8. " An-bharr ſpeis do'n t ſaoghal." So comhara cinnteach air cridhe neo-iompaichte, *Marc.* x. 22. 1 *Eoin* ii. 15.

Tha

Tha 'm peaca so gu bitheanta ga fhalach fein fui sgàil a chreidei 's fui dheagh aidmheil, *Luc.* viii. 14. Seadh, tha 'm peaca so co mealltach, as nuair a chi gach aon eile sannt agus saoghaltachd duine, gu bheil e iomad uair falaicht' air fein, le coilion dreach, is leth-sgeul, is aobhar, a tha e toirt da fein arson a ro-churam mu'n t saoghal; is mar so tha e dalladh a shùl fein air chor as nach leir dha'n truaighe sin gus a bheil e 'g imeachd. Cia lionar iadsan a' measg lnchd-aidmheil a tha toirt tuille d'an cridhe 's d'an aigne do'n t saoghal na do Chriosd; " aig am bheil an air' air nithe " talmhaidh :" agus mar sin a tha leigeil fhaicinn gu soilleir gu bheil iad fathasd ann san fheoil, is gu criochnaich iad ann leir-sgrios! *Rom.* viii. 8. *Phil.* iii. 19. Gidheadh, feoruich do'n mhuinntir so, 's innsidh iad dhuit gu dàna, gu bheil " speis agus meas " ac air Criosd thar gach ni, 's nior leige' " Dia nach bitheadh!" ach fad na h uine cha leir dhoibh gu bheil an inntin talmhaidh agus saoghalta, chionn nach 'eil iad a' mion-rannsacha no toirt fainear oibreachaidh an cridhe. Nan ceasnaicheadh iad sin le curam, gheibheadh iad amach air ball gur ann san t

saoghal

ſaoghal is mò th' aca do thlachd is do thoilinntin, *Luc.* xii. 19. is gur ann mu thiomchiol an t ſaoghail f haotainn agus a ghleidhe' tha chuid is mo d'an ſaothair agus d'an iomguin. Dearbha ni's cinntiche na ſo cha ruig ſinn a leas iarruidh air duine bhi fathaſd neoiompaichte. Gu deonuiche' Dia nach bi chuid is mò do luchd-admheil air an ſgrios le laimh a pheacai ſo, gun iad ga mbothacha, no ga thoirt fainear. Feudai daoine bhith, agus tha iad gu tric, air an cumail air an ais o Chriosd, le anbharr ſpeis do thiolaca laghail, co maith as leis a chaithe-beatha ſin is mi-laghaile ſam bith, *Mat.* xii. 5. *Luc.* xiv. 18,—24.

9. " Mi-run laidir agus farmad an aghai " na muinntir ſin a tha ri tàir no ea-coir " oirn," 1 *Eoin.* ii. 9, 11. O cia minic a chi ſinn moran air a bheil coſlas bhi diadhaidh a' cuimhneachàdh ea-coir is a' gleidheadh iarmaid feirge nan cridhe, ſeadh agus a' dioladh uilc arſon uilc do'n mhuinntir a rinn coire dhoibh, 's a' gabhail tlachd ann dioghaltas, ge d' tha ſo calg-dhireach an aghaidh iartuis an t ſoiſgeil, eiſempleir Chriosd agus natuir Dhia, *Rom.* xii. 14, 17. 1 *Pead.* ii. 21, 23. *Neh.* ix. 17. Gu

cinnteach

cinnteach far a bheil an t olc so air ghoil ann sa chridhe, 's a' faotainn, cead tàmh a ghabhail, gun na h uile dicheal a dheanadh air fhuathachadh, air a chlaoidh agus air a chui'teachadh, tha'n duine fathasd ann am fior dhomblas-fàth an t sheasbhadais, agus ann am bàs a pheacai, *Mat.* xviii. 34, 35. 1. *Eoin.* iii. 14, 15.

A leughadair, am bheil ni air bith dheth so a' beantuin dhuitsa ? 'm bheil thu 'n àire' pàirt air bith do na chaidh ainmeacha ? O rannsaich agus rannsaich a rìs ; agus iarr gu soleimnt' air do choguis i dheanadh a dleasnais. Is an-aobhinn dhuit gun amharus, mas e 's gu faighear thu, 'n diaigh gach aidmheil mhaith a rinn thu, fui chumhachd ain-eolais no sao-chrabhuidh, an clàbar an t saoghail, an nimh a mhio-ruin ; air do liona le barail mhoir air t fhireantachd fein ; do chreide' cealgach ; agus rùn mearachdach is crioch thalmhaidh agad an seirbheis Dhia no fuath agad do fhior-theanndachd a lagha. Leigi ni air bith dhiu so fhaicinn gu bu diomhain t aidmheil, is nach raibh thu fui chumhachd na diadhachd.—Is amhuil a ni,

10. " Uabhar gun chlaoidh is gun chur " fui chois."—Nuair tha daoine 'g iarruidh

cliu

cliu dhaoine ni's mo na cliu DHIA, 's a' leagail an cridh' air meas agus urram dhaoine, 's ni deirbhte gu bheil iad fathafd nam peacaidh, is gu bheil iad nan coigrich do fhioriompacha, *Eoin.* xii. 43. *Gal.* i. 10. Nuair nach 'eil daoin' a' faicinn, a' gearan, no ag caoidh ardain an cridhe, tha e foilleir gu bheil iad fathafd marbh ann am peaca. O, cia daingeann agus laidir an greim a th' aig a pheaca fo gu diomhair air moran do chridheachan, a tha nan coigrich orra fein co mòr is nach 'eil fhios ac air! *Eoin.* ix. 40.

11. "An-bharr graidh' do fhocair agus do fholas," 2 *Tim.* iii. 4. Is dubh an fuaicheantas fo. Nuair tha daoine toirt do'n fheoil gach ni's miann lei, ga fafucha 's ga toileacha, gun ni air bith aicheadh no dhiulta dhi; nuair tha iad a' gabhail mor-thlachd nan broinn is nam blas a thoileacha; ciod air bhith coflas a th' air a mhuinntir fin bhi diadhaidh, tha iad gu h iomlan mi-fhallain, *Rom.* xvi. 18. *Tit.* iii. 3. A bheatha fin a thoilicheas an fheoil, cha'n 'eil e comafach gu toilich i DIA. "Iadfan a's le CRIOSD "cheus iad an fheoil," is tha iad curamach gu cur na h aghaidh, agus gu cumail fui

chois

chois mar namhaid, *Gal.* v. 24. 1 *Cor.* ix. 25.—27.

12. " Leasg-thearuinteachd agus dochas " dàna, gun bhunachar, gu bheil an staid cheana ceart," *Taisb.* iii. 17. Tha moran a' glaodhach sìth agus tearuinteachd, nuair tha leir-sgrios a' teachd gu h obann nan co'ail, 1 *Tess.* v. 3. Is e so a chum na h òighean amaideach nan cadal nuair bu choir dhoibh bhi 'g obair; air an leapaiche nuair bu choir dhoibh bhi sa mhargadh, *Mat.* xxv. 5, 10. *Seanr.* x. 5. Cha d'thug iad fainear gu raibh iad gun ola gus an d' thainig am fear-nua-posda! 's am feadh a chaidh iad a cheannach, bha 'n dorus air a dhruideadh. O b' fhear gu biodh na h oighean so gun luchd-leanmhuin aca! Ach cia 'n t aite, feadh, cia 'n teaghlach ach beag anns nach 'eil iad ri fhaotainn? Tha daoin' arson an reusain is faoine ulla' gu chur mar fhiach' orra fein gu bheil an staid ceart: agus mar so cha'n 'eil suil aca ri atharracha, 's tha iad a' basacha nam peacaidh. Am bheil sìth agad? Feuch dhomh ciod an stèidh air am bheil i air a togail. Am bheil barantas agad air a son o fhacal Dia? an urr' thu comharan an fhior-chreid'ich a leigeil fhaic-

inn? am bheil-còdach' agad gu bheil ni eigin annad nach 'eil ri fhaotainn fa chealgair? Mur bheil, tha do fhith na h ion-eagail duit ni's mò na aon trioblaid fan t faoghal; oir cha'n 'eil nambaid air bith aig an anam is mò na 'n t sìth fheolar fo, tha toirt buille-bàis da, nuair tha i ri gean is gàire na eudann.

Air leam gu cluinn mi nis mo luchd eifdeachd a' glaodhach amach leis na deifciobuil, "Co mata a bhitheas air an "fabhala." Thoir amach as ar co-thionail gach aon do na deich feortai mi-dhiadhai fin a chaidh ainmeacha 'n toifeach; is thoir a rìs amach gach aon don da-fheorta-dheug chealgairean fein-mhealltach fin a chaidh ainmeacha mu dheire, 's innis domh mu'r tearc am fuighleach a bhitheas na dheigh fin air an fabhala? Cia beag an treud a bhios air fhagail, nuair a bhios iad fo air fad air an cur a thaoibh leis na gabhraibh? Air mo fhon fein deth, do'n àire' lionar a tha gam eifdeachd, cha'n 'eil an fhiughair is lugh' agam aon fhaicinn gu brath air neamh dhiu, a tha ri fhaotainn am meafg an da-fheort'-ar-fhichead fin a chaidh ainmeacha; ni's lugha

lugha na bhios iad air an toirt gu caochla ſtaid le h aithreachas agus fior iompacha.

An co-chur. A nis, a choguis, dean thuſa do dhleaſnas: labhair amach, is ruige' do ghuth anam gach neach a leughas no dh' eiſdeas na nithe ſo. Mu gheibh thu aon ſam bith air, do na comharaibh ſin a chaidh ainmeacha, 's eigin duit bìne thoirt amach, na aghai gu bheil e gun ag neoghlan, *Lebh.* xiii. 44. Na gabh breug a d' bheul, is na labhair ſith riſan aig nach 'eil ſith o Dhia. Na toir claon-bhreith arſon an-miann air bith, is na deanadh fein-ſpeis no bàigh ris an fheoil do dhalladh. Tha miſe mar mhaor o chuirt neimh a' ſparragh ort teachd a thoirt ſeachad do chòdaich. Tha mi ga d' ghairm ann ainm Dhia gu dol maille rium a rannſachadh an tighe tha ſui amharus. Mar a fhreagras tu air a ſhon, air do chunthart, innis gu fiiinneach a chor agus a ſtaid dhaſan tha leughadh an leabhair ſo no ga eiſdeachd. A choguis, an e gu ſan thu gu tur ad thoſd na leithid ſo do am? Tha mi ga d' mhionnachadh air an Dia bheo gu 'n innis thu 'n fhiiinn, *Mat.* xxvi. 63. Am bheil an duine iompaichte, no nach 'eil? Am bheil e ceadachta dha fein fuireach

ann aon pheaca, no nach 'eil? Am bheil do rireadh gradh, agus umhlachd, agus urram aige do DHIA thar gach ni, no nach 'eil? Thig, cuir a chuis gu bun.

Cia fhad a bhios an t anam so air a chumail ann amharus? O choguis, thig astigh le d' chòdach. Am bheil an duine so na dhuine nuadh, no nach 'eil? Cionnus tha thu ga mhothachainn? An d' thainig atharracha mor agus iomlan air, no nach d' thainig? Ciod an t am, no 'n t aite, no ciod na meadhona leis an deachaidh an t atharrach' iomlan so na h ath-bhreith a thoirt m'an cuairt na anam? Innis, a choguis; no mur urr' thu 'n t am no 'n t ait' innseadh, an urr' thu dearbhadh a thoirt seachad o fhacal DIA gu bheil an obair deanta? An deachaidh an duine chur bhar a bhuinn fein; bhar an dochais mhealltaich agus na sìth mhealltaich as an raibh aon uair earbsa; An d' fhuair e geùr-mhothachadh air a pheaca, 's air a staid chaillte: 'n do chuir e cùl ri pheaca 's ris fein, is an d' thug e suas e fein gu h iomlan do IOSA CRIOSD? Co dhiu tha chuis mar so, no tha e fathasd fui chumhachd ain-eolais, agus an salchar na h aingidheachd? Nach

d'

d' fhuair thu 'n a lamhan buannachd an eas-ionracais? Nach 'eil e ain-eolach air urnaigh; dearmadach air an fhacal, gradhach mu 'n t ſaoghal? Nach do ghlac thu iomad uair ann am breig e? Nach 'eil thu ſaotainn a chridhe iomad uair air ghoil le mi-run, a' loſga' le an-miann, no 'g aoma gu ſannt? Labhair gu ſoilleir mu thiomchiolgach ni chaidh ainmeachadh: an urr' thu 'n duine ſo, no bhean ſo, ſhaoradh o bhi meaſg aon air bith do 'n da-ſheort'-ar-fhichead ſin a chaidh a chur aſios ann ordugh. Ma tha e ri fhaotainn a meaſg aon diu, cuir a thaoibh e; cha'n 'eil a chrannchar am meaſg nan naomh; is eigin da bhi air iompacha 's air a dheana na nua-chreatuir, air neo cha'n fheud e air chor air bith dol aſteach do rioghachd DHIA.

A mhuinntir ghradhach, na meallaibh ſibh fein, is na cuiribh lamh 'n ur n anam, le ſibh fein a dhalla, 's le'r ſuilean a dhruideach air ur ſtaid. Cuiribh cathair-bhreitheanais aſuas nur n uchd fein, thugaibh am focal agus a choguis cuideachd: "Gus an "lagh is gus an teiſteas," *Iſai.* viii. 20. eiſdibh ciod tha 'm facal ag ra mu thiomchiol ur ſtaid; agus O guidheam oirbh na ſguiribh

gu brath do 'n rannſacha gus am faic ſibh ur ſtaid gu ſoilleir. Is ionan agus bàs mearachd a dheana ſa ghnothach ſo. Agus thugaibh fainear gu bheil faill a chridhe, carachd a bhuaireadair, agus mealltaireachd a pheacaidh, uile nur n aghaidh, is ag co-chuideachadh a cheile chum an t anam truagh a mhealla, *Ier.* xvii. 9. 2 *Cor.* xi. 3. *Eabh.* iii. 13. Seadh is tha e co fhuras agus co bitheanta le daoine bhi air am mealla ſa chuis ſo, 's gu bheil an tuiteamas is mo gu d' theid ſibhſa cuideachd am mearachd, ni's lugha na bhios ſibh ro-fhaicilleach agus mionaideach 'n ur ſtaid ſpioradail a rannſacha, 's ro-churamach gun bhàigh air bith a chumail ribh fein. Air an aobhar ſin thugaibh ro-aire do'n obair ſo: rannſaichibh ur cridhe gu ghrunnd: iarruibh ur caithe-beatha gu mion, mar gu b' ann le coinnlean, agus thugaibh gach ni gu thomhas air meigh an teampuill, focal Dia.—Na biodh earbs' agaibh as ur cridheacha fein. Rachaibh ionnſuidh Dhia, "fear-ſgrudai cridhe 's "airne clainn nan daoine," chum ur rannſacha 's ur ſidreachduin; ur ceaſnachadh agus ur dearbhadh, *Salm.* xxvi. 2. agus cxxxix. 23, 24. Ma 's e 's nach ſogh-

ainn

ainn gach cuideachadh eile gus an gnothach ſo thoirt gu crich, is gu bheil ſibh fathaſd ann an ag, leigibh ris ur ſtaid gu h iomlan ri miniſteir eigin diadhaidh agus dileas, *Mal.* ii. 7. Na gabhaibh fois gus an cuir ſibh ur ſlainte ſhiorruith as an ag, 1 *Pead.* ii. 10.—O Thus' a ſgrudas an cridhe, cuir an t anam ſo dh' ionnſui na h oibre ſo, agus cuidich leis e fein a rannſacha!

## C A I B. V.

### *A' feuchainn truaighe eagalaich na muinntir neo iompaichte.*

IS co eaglach oiſcionn cainnt an ſtaid ſam bheil gach aon anam neo-iompaichte, 's gur tric a ſmuainich mi nan rachadh agam air a chur ann ceill do dhaoine nach raibh iad fathaſd air an ath-ghintein, gu raibh m' obair deanta.

Ach tha fioſracha goirt agam gu bheil ſpiorad cadail agus ſuain' air faotainn greim co daingeann air daoine mi-naomha (*Rom.* xi. 8. *Mat.* xiii. 15.) 's ge d raibh iad deirbhte gu bheil iad fathaſd neo-iompaichte, gidheadh gu ſuidh iad a ſios gu bitheanta nan neo-churam, gun a bheag do iom-guin. Tha

'n air' air a tarruing air falbh le ſolais fheol-ar, le gnothaiche ſaoghalta, no le curam, an-mianna, 's aigne talmhaidh, *Luc.* viii. 14. co mòr as gu bheil guth an coguis air a mhùchadh, air ſheol as nach 'eil iad a' toirt dha do fhreagradh ach ath-chuinge fhuar, no rùn faoin gu dean iad uair-eigin aith-reachas agus leaſacha-beatha, *Gniomh.* xxiv. 15.

Air an aobhar ſo tha e ro-fheumail cha'n e mhain gu leiginn fhaicinn do dhaoine gu bheil iad neo-iompaichte, ach mar an ceadna gun oidheirpichinn an toirt gu mothachadh air truaighe eagalaich an ſtaid.

Ach tha mi faicinn cheana gu bheil a chùis ſo cruaidh orm. Ciod an teanga tha comaſach air meud an truaighe a leige ris do oigreachan ifrinn, amach o theangaidh an *duine ſhaibhir* a tha ga chlaoi ſan laſair ſin? *Luc.* xxi. 24. No co 's urra truaighe na muinntir ſin a chur an ceill "aig nach 'eil "Dia ann ſan t ſaoghal?" *Epheſ.* ii. 12. Cha'n urra ſinn ſo a chur an ceill, o nach aithne dhuinn an ſonas neo-chriochnach a tha ri fhaotainn ſan Dia uile-bheannuichte ſin o'm bheil daoin' air an cumail amach le'm peacai. " Co (arſa *Maois*) a thuigeas

cumhachd

" cumhachd t' fheirge ?" *Salm.* xc. 11. 'S cionnus a chuireas mis' an ceill an ni ſin nach aithne dhomh ? Gidheadh tha fios againn air gu leor, ſhaoilemid, gu ball-chrith chur air neach air bhith aig a bheil an deo 's lugha do bheatha ſpioradail no do mhothacha.

Ach ſo far a bheil an cruai-chàs, gur ann ris a mhuinntir ſin aig nach 'eil mothacha tha mi ni's a dol a labhairt. So, mo thruaighe ! a chuid is meaſa do dhorainn dhaoine ; a bhi marbh, glan mharbh ann peacadh agus ann aingidheachd, *Epheſ.* ii. 1.

Ge b' urra mi Pharras a leige' ris do'n pheacach, no feallia co ſhlathail a thoirt da air rioghachd Neimh, as a thug an t Aibhiſteir d'ar Slanui'ear air rioghachdan an t ſaoghail ſo agus air an glòir : no ge b' urra mi 'n còdach a tharruing thar uachdar ifrinn, agus an fhurnais iochdrach a leige' ris le làn do uabhaſaibh, och ! cha'n 'eil ſuilean aige-ſan gu ſo fhaicinn, *Mat.* xiii. 14, 15. Ge b' urra mi maiſe na naomhachd agus gloir an t ſoiſgeil a chur gu h iomlan ann ceill, no ge b' urra mi uabharrachd agus gràinealachd a pheacaidh a ſgaoile' ris da, cha mho is lèir dhaſan maiſe na diadhachd

no grainealachd a pheacai, na 's lèir do'n duine dhall dàthan. Tha e na choigreach do bheatha DHIA, trid an ain-eolais a th' ann, a thaobh cruas a chridhe, *Ephef.* iv. 18. Cha'n 'eil, is cha'n fheud, eolas a bhi aig' air nithe DHIA do bhrì gur ann air mhodh fpioradail a thuigear iad, 1 *Cor.* ii. 14. Cha'n fheud a fhuilean a bhi air am fofgladh air mhodh flainteil, ach amhain le gras an iompachai, *Gniomh.* xxvi. 18. is ann do chlainn an dorchadais e, 's tha e 'g imeachd an dorchadas, 1 *Eoin.* i. 6. feadh, an folus a th' annfan is dorchadas è," *Mat.* vi. 23.

An leugh mi do'n duine fo a bhìne, no 'n fèid mì na chluais trompaid eagalach breitheanais DE, a fhaoileadh aon a bheireadh air a chluafan mofgladh, air uilt fuafgla, 's air a ghlùine' bualadh air a cheile, mar a dh' eirigh na gheilt fein do *Bhelfhàfar?* Gidheadh, mo thruaighe! cha mothaich e dhomh cha'n 'eil cluafan aige gu m' chluinntinn. No'n cuir mi fuas binn-cheol, is an feinn mi oran *Mhaois* agus an *Uain?* Cha ghluais fo cuideachd e. An tarruing mi e le fuaim bhinn is le nuaidheachd ait an t foifgeil; lèis gach cuire, cofhurtachd agus

gealla ſolaſach agus priſeil a th' ann? So uile cha druigh air, air mhodh ſlainteil, mur toir mi dha, maille ris an nuaidheachd, cluaſan a chum a chluinntin, *Mat*. xiii. 15.

Cionnus mata dhruigheas mi air na creatuire truagha ſin ris a bheil mo ghnothach? co mhaothaicheas an cridhe cloiche? *Sech*. vii. 11, 12. no bheir do'n cholainn mhairbh comas mothachaidh agus gluaſaid? Co 's urra ſo a dheanadh ach an DIA ſin amhain ata "comaſach air clainn a thogail "aſuas do *Abraham* as na clachaibh," *Mat*. iii. 9. "a dhùiſgeas na mairbh," 1 *Cor*. i. 9. agus "a leaghas na cnuic," *Nah*. i. 5. an DIA ſin a bheir air uiſge brùchdadh as a charraig chruaidh, *Deut*. viii. 15. is leis an ionmhuinn na h oibre ſin tha, coſail ris fein, mor agus miorbhuileach. oiſcionn dòchais agus dùil dhaoine: an DIA ſin a dh' aiticheas eaglais le cnamha tiorma, *Eſec*. xxxvii. 4. 's a phlanndaicheas a ghàrra le crainn chrionaich, *Caib*. xvii. 24.—is eſan amhain tha murrach arſon na h oibre ſo. "Air an aobhar ſin tha mis' a' luba mo "ghlùin ris an DIA is airde," *Eph*. iii. 14. agus mar a ghuidh ar Slanui'ear aig uaigh *Laſaruis*, *Eoin* xi. 38, 41. is mar a ruith a bhan-

bhan-*Shunamiteach* gu faidh DHIA arfon a leinibh mhairbh, 2 *Righ.* iv. 25. is amhlui tha ur minifteir brònach-fa nis a' lubadh a ghluin oifcionn ur n uaighe, 's ga'r giulan an glacaibh urnaigh, gus an DIA fin tha mhain comafach air cabhair oirbh.

" O IEHOVAH uile-chumhachdaich, a " dh' oibricheas agus gun chomas do neach " air bith do bhacadh ! aig a bheil iuchair " a bhais agus ifrinn, gabh thufa trua's do " na h anama bochda fin tha marbh fan aite " fo, 's abair riu teachd amach as an uaigh, " mar a thubhairt thu ri *Lafarus.* O Shol- " uis gus nach feudar teachd am fagus, " foillfich thus' an dorchadas fo, 's orduich " do'n mhadain dealradh air aite-conui nam " marbh fin ris am bheil mis' an dràs a' " labhairt ; oir is urra thufa fuilean nam " marbh fein fhofgla. Thus' a dhealbh a " chluas, nach ann uait a thig comas eifd- " eachd ? abair ris na cluafá fo *Ephphatha* " agus biaidh iad air am fofgla. Thoir " fuilean feachad a dh' fhaicinn t oirdh- " eirceis, beul a bhlafad t fhocail, tha " milis mar mhil agus cubhrai mar ola ; 's " thoir mothacha feachad a thoirt fainear cia " maith t fhabhar, cia trom do chorruich,

is

" is cia do-ghiulan uallach a pheacai. Thoir " ordugh do d' ſheirbheiſiche fài'ſneachd a " dheana do na cnamha tiorma, 's biodh " iad air an tionnda, mar thachair dhoibhſan " ris an do labhair am faidh, gu armailte " bheo agus anbharr lion'ar," *Eſec.* xxxvii. 1. *&c.*

Ach is eigin domh dol a leige' ris a mheud agus is urra mi do'n diomhaireachd ſin nach urra teanga ſam bith a leige' ris gu leor, no cridhe ſam bith a lan-thuigſinn.—Gu bràth mata gus an iompaichear thu,

1. " Tha 'n t Uile-chumhachdach air a " dhaighneacha fein a t aghai." Cha bheag an cuibhrionn do d thruaighe gu bheil thu gun Dia air bith ann ſan t ſaoghal, *Epheſ.* ii. 12. Cia goirt tha *Micah* a' caoidh, " Thug ſibh leibh mo dhè, agus ciod tha " agamſa tuille ?" *Breith.* xviii. 24. 'S cia mò gu mor a dh' fheudas tus' a chaoidh gu bheil thu fein gun Dia ; oir cha'n fheud thu rà, gun an dànadas is mò gu bheil pairt air bith agad dheth ! Feudai tus' a rà mu thiomchiol Dhia, mar thuirt *Sheba* mu thiomchiol *Dhaibhi'*, " Cha'n 'eil cuid air " bith againne ann *Daibhi'* 's ni mo tha " oighreachd againn ann am mac *Ieſſe.*"

2 *Sam.* xxi. 1. Cia brònach agus goirt an acàin ſin aig *Saul* na airc, " Tha na *Phili-* " *ſtinich* air eir'idh am aghaidh agus rinn " Dia mo threigſinn !" 1 *Sam.* xxviii. 15. Ach ciod a ni ſibhs' a pheacacha, ſan la ſin an tig Dia gur n amharc, no c' ait an teich ſibh arſon cobhnai ? *Iſai.* x. 3. Ciod a ni ſibh ſan uair a thig na *Philiſtinich* oirbh fein; nuair a ghabhas an ſaoghal gu brath a chead dhibh ; 's nuair is eigin duibhſa cuideachd ur cead a ghabhail gu brath do'n t ſaoghal, do'r cairdean agus do'r fearann ? Ciod ann ſin a ni ſibhs' aig nach 'eil Dia air bith gus an d' theid ſibh ? An gairm ſibh air ann ſin; no'n glaodh ſibh ris arſon cuideachaidh ? Och ! cha gabh e ribh, is cha toir e idir fainear ſibh, *Seanr.* i. 28, 29. is ann a chuireas e air falbh ſibh le rà, " Cha b' aithne " dhomh riamh ſibh," *Mat.* vii. 23. Iadſan aig a bheil fios ciod e Dia bhi aca ri dol gu ionnſuibh, Dia gu beatha fhaotainn uaithe ; tha caileigin do fhios aca-ſan cia truagh agus eagalach an ni bhi as eugais Dia. 'S e ſo thug air an duine naomha ſin glaodhach amach, " Biodh agamſa Dia, air neo biom " falamh : faigheam eolas air fein agus air " a thoil ; ciod is aill leis, agus cionnus a

mhealas

" mhealas mi e; air neo b' fhearr leam nach
" raibh riamh tuigs' agam gu eolas fhao-
" tainn air aon ni eile."

Ach cha'n e mhain gu bheil thu as eugais DHIA, ach tha DIA ann a t aghaidh, *Esec.* v. 8, 9. *Nah.* ii. 13. O nan seasa DIA na thàmh, ge nach deanadh e cuideacha sam bith leis a pheacach, cha bhiodh a staid co anbharr truagh ge d' bheireadh DIA suas e gu toil a naimhdean, a dheana ris na b' aill leo; ge d' bheireadh e thairis e do na ceusadairibh, *Mat.* xviii. 34. a chum a bhi air a chlaoidh is air a reuba le h aibhisteiribh, cha bhiodh so co leth eagalach. Ach cuiri DIA e fein ann aghaidh a pheacaich; agus creid e, " is eagalach an ni tuiteam ann lamhan an " DE bheo," *Eabh.* x. 31. Cha'n 'eil caraid cosail ris, no namhaid coimeas da. Co fhad is a tha neamh oifcionn na talmhainn agus cumhachd neo-chriochnach oifcionn neo-ni, 's co fhad is sinn a tha e ni 's eagalaiche tuiteam ann lamhan an DE bheo, na 'n lamhan gach aibhisteir ann ifrinn, is gach fia-bheathaich air thalamh. 'S e DIA fein a bhios na fhear-claoidh ort; is thig do sgrios o lathair an TIGHEARNA, 2 *Tess.* i. 9. " Tha " *Tophet* domhain agus fairsing, is tha cor-
ruich

" ruich an Thighearna ga lasadh mar shruth " pronnuisc," *Isai.* xxx. 33. Ma bhios Dia a t aghai, co bhios air do shon? " Ma pheac-" aicheas duin' ann aghai duin' eile, bheir " am breithe' breitheanas air; ach ma " pheacaicheas duine 'n aghai Dhia, co " labhras air a shon?" 1 *Sam.* ii. 25. " Tha " thusa, thusa fein ad chùis-eagail; agus " co sheasas ad lathair aon uair 's gum bi " corruich ort," *Salm.* lxxvi. 7. " Co e 'n " dia sin a theasairgeas sibh as a lamhan-" san?" *Dan.* iii. 15. An urra Mammon? " Cha'n 'eil buannachd air bith ann saibh-" reas ann là na feirge," *Seanr.* xi. 4. An urra righre no daoine cumhachdach? Cha'n urra: " glaodhaidh iad so ris na sleibhte 's " ris na creaga tuiteam orra, 's am falach " o ghnuis na Ti tha na shuidhe air an ri'-" chathair, is o fheirg an Uain; oir thàinig " là mor fheirge-san, agus co 's urra seas-" amh?" *Taisb.* vi. 15,—17.

A pheacaich! shaoilinn gu feuda so dol roi' d' chridhe mar shaighid, fios fhaotainn gur e Dia do namhaid: O, c' ait' an d' theid thu? c' ait' an gabh thu fasga? cha'n 'eil seol air bith agad air bhi tearuinte, gun t airm a leaga sios, gun mhaitheanas a

ghuidhe, 's gun CHRIOSD fhaotainn mar do charaid, a dheana' do fhìth ri DIA. Mur bhitheadh fo, dh' fheuda tu teiche' do'n fhafach, is dol gu bas le bròn, le an-dochas, agus le doilghios cridhe: ach ann an CRIOSD tha e comafach dhuit trocair fhaotainn, feadh tha trocair ann ad thairgfe, 's DIA bhi leat ni's mò na tha e 'n dràs a t aghaidh. Ach mur treig thu do pheacaidh, is mur pill thu ri DIA gu h iomlan le fior-iompacha, tha corruich DHIA ag leantuinn riut is tha e 'g innfe' gu bheil e t aghai, mar tha e 'g rà leis an fhaidh *Efeciel*, caib. v. 8. " Uime fin mar fo a deir an TIGHEARNA " DIA, Feuch, tha mife, eadhon mife fein " a t aghai."

1. " Tha a ghnuis a t aghai," *Salm* xxxiv. 16. " Tha gnùis DE 'n aghai nan daoi, " gu'n cuimhn' a fgrios o'n talamh." Mo thruaighe iadfan aig am bi gnuis DHIA nan aghai. Nuair nach d' rinn e ach fealtuinn air feachd nan *Eiphteach*, cia uabhafach mar thachair dhoibh! *Efec.* xiv. 8. " Cuiri " mife mo ghnuis ann aghaidh an duine " fin, agus ni mi na chomhara 's na ghnà- " fhocal e, agns gearrai mi e mach a meadh-

" on mo phobuil, agus aithnichi ſibh gur
" mis' an TIGHEARNA."

2. " Tha a chridhe t aghaidh; oir is fuath leis gach uile luchd-dheanai na h eacorach. A dhuine, nach 'eil crith air do chridhe, nuair a ſmuainicheas tu gu bheil thu 'd chuſpair fuaith do'n Uile-chumhachdach? *Ier.* xv. 1. " Ge do ſheaſadh " *Maois* agus *Samuel* am lathair, gidheadh " cha bhiodh m' intinn leis a phobul ſo; " tilg iad amach as mo ſhealla," *Scch.* xi. 8. " Tha gràin aig m' anamſa dhoibh-ſan, " is tha fuath aig an anama-ſan dhomhſa."

3. " Tha a lamh a t aghai," 1 *Sam.* xii. 14, 15. Tha a bhuaidhean air fad a t aghai.

(1.) Tha a cheartas mar chloidhe' laſrach air a ruſgadh ann a t aghai: " Ma gheuraicheas mi mo chloidhe' dealrach, is ma " ghabhas mo lamh greim air breitheanas, " bheir mi dioghaltas dom naimhdean, agus " luidheachd do'n mhuinntir leis am " fuathach mi, cuiri mi mo ſhaighdean air " mhiſg le fuil, &c." *Deut.* xxxii. 41, 42.

Tha ceartas DHIA co teann as nach ſaor e air chor air bith an cionntach, *Exod.* xxxiv. 7. Cha toir DIA maitheanas duit ſan ainmheach, " cha mheas e air chor ſam

bith neo-chionntach thu." *Exod.* xx. 7. iarruidh e uait an t iomlan, ni's lugha no 's urr' thu leigeil fhacinn o'n fcrioptur gu d' thug Criosd dioladh air do fhon, is gu bheil coir agads' air gach ni rinn e. Gus am faigh am peacach dùfgadh as a chadal fin ann fan raibh an t aibhifteir ga luafga, cha lèir dha gu bheil ceartas Dhia co teann: tha e faoilfinn gu bheil e air a dheana fuas air fad do throcair. Tha ceartas Dhe co teann as gu feum e dioladh fhaotainn gus an fheoirling dheireannach: tha e glaodh-
" ach feirg agus corruich, trioblaid agus
" amhghair air gach aon anam a ni olc,"
*Rom.* ii. 8, 9. Tha e " mallacha gach aon
" neach nach buanaich anns na h uile nithe
" tha fgriobhta fan lagh a chum an deana,"
*Gal.* iii. 10. 'S nuair a fhuidheas an ceartas fo chum breitheanas a thoirt air a pheacach, O cia eagalach a bhios am bìne! " Ceang-
" laibh eidir lamhan agus chafan e, agus
" tilgibh ann iomal dorchadais e: ann fin
" bithidh gul agus giofcan fhiacal," *Mat.*
xxii. 13. " Imichibh uams' a mhuinntir
" mhalluichte, dh' ionnfui teine fhiorruith",
*Mat.* xxv. 41. So bìne eagalach ceartais De; agus fo an cruai-cheartas leis an eigin

duitsa bhi air do dheuchainn, O pheacaich! agus mar is beo DIA, so am bìne 's eigin duit a chluinntin, mur dean thu aithreachas agus mur bi thu air t iompacha.

(2.) "Tha naomhachd DHE làn naimhdeanais a t aghai," *Salm* v. 4, 5. Cha'n e mhain gu bheil corruich no diomb aige riut air uairibh (mar a dh' fheudas bhi aige r'a chloinn fein) ach tha fuath daingean, laidir, agus suidhicht' aige dhuit. "Tha gràin "aige dhuit fein," *Sech.* xi. 8. is do gach ni a ni thu, ge d' raibh e air aìthne' leis fein, *Isai.* i. 14. *Mal.* i. 10. Tha natur DHIA co naomh, as gur eigin fuath bhi aige do gach peacach air bith amach a CRIOSD.

O, cia mor an truaighe so, a bhi 'n taobh amach do ghean-maith, seadh fui chorruich DHIA! *Ecclef.* v. 6. *Hos.* ix. 15. Oir cha'n urra DIA, ni's lugha na mhùthas e a natur, gun bhi t aghai, 's gun fhuath thoirt duit, mur bi thu air t atharracha 's air t athnuadhacha le gràs. O pheacaich! cionnus a dh' fheudas tusa sealltuin air glaine agus naomhachd DHIA! "Cha'n 'eil na reulta "glan na shealla-san," *Iob.* xxv. 5. "Tha "e ga irisleacha fein a dh' amharc air na

nithe

" nithe tha gan deanadh air neamh," *Salm* cxiii. 6. Agus cionnus a dh' fheudas an Ti naomha, 's an t fuil fhior-ghlan fo, amharc ortfa?—'S cha mhò dh' fheudas fuil a bhi agad gu tagair CRIOSD do chùis; oir cha'n 'eil cuid air bith agad dhethfan. Ma tha chuis mar fo mata, nach 'eil thu nis ulla' gu rà le h eagal mar a rinn muinntir *Bhetſemeis*, " Co dh' fheudas feafamh ann " lathair an TIGHEARNA DIA naomha fo!" 1 *Sam.* vi. 20.

(3.) " Tha cumhachd DHIA mar chanan " millteach air a fhocruchadh a t aghai." Tha gloir cumhachd DHIA ri bhi air a foillfeachadh an fgrios na muinntir fin nach 'eil a' toirt geill do'n t foifgeul, 2 *Teſſ.* i. 8, 9. Ni e " a chumhachd aithnicht' annta," *Rom.* ix. 22. a leigeil fhaicinn cia uabhafach is urr' e 'n claoidh. Arfon na crìche fo tha e gan togail afuas " a chum as gu foillfich e annt' a chumhachd," *Rom.* ix. 17. O dhuine! 'm bheil thufa comafach air cur ann aghai do Chruthai'ir? An feas a chuifeag ann aghai corrain a bhuanaiche? no'n duilleag fheargta roi' fguaba na garbhdhoininn?

A pheacaich, tha cumhachd feirge DHE

ann a t aghai; *Salm* xc. 11. agus nuair a bhios cumhachd agus corruich ag oibreacha le cheile, 's truagh aon duin' air an tuit iad. B' fhearr dhuit an domhan air fad a dh' eir'idh ann a t aghai, na DIA na aonar a bhi 'n corruich riut. " Tairneanach a " chumhachd-ſan co dh' fheudas a thuig- " ſinn," *Iob* xxvi. 14. Mo thruaighe eſan dan eigin ſo a thuigſinn le bhi ga fhulang gu ſiorruith! " Ma ni e ſtrì ris, cha'n urr' e " freagra thoirt da arſon aon ann am mìle: " tha e glic an' cridhe, 's treun an' neart, " co riabh a chruadhaich e fein na aghai " 's a thug buaidh air? Is e dh' atharraicheas " na ſleibhte 's gun fhios ac' air, is a " thionndas iad bun oiſcionn na chorruich; " 's e chrathas an talamh as aite, 's a " chuireas air chrith a phropa: ma bheir e " aìthne do'n ghrein cha'n eirigh i; 's tha " na reultan air an glaſadh aſuas leis? " Feuch, bheir e leis, agus co dh' fheudas " a bhaca; no co their ris, Ciod a tha thu " deana? Mur pill DIA air falbh a chorr- " uich, cromai na trèin uaibhreich aſios " fuidh." *Iob* ix. 3. &c. Agus am bheil thus' iomchuidh air blàr a chumail ri leithid ſo do namhaid? " O! thugaibh fainear ſo, ſibhs'

" ſibhs' a tha deana dearmaid air Dia, " eagal gu reub' e ſibh nur bloide 's gun " neach a bhi ann dur teaſairginn," *Salm* l. 22. Striochdaibh do throcair; na ſeaſa duſlach agus luaithre 'n aghaidh an uile-chumhachdaich: na curibh dreaſan agus droigheam roimhe ſa chath, mun d' theid e rompa 's mun loiſg e le cheil' iad; ach deanuibh greim air a neart, agus " dean-" uibh sìth ris," *Iſai.* xxvii. 4, 5. " Mo " thruaighe eſan a ni ſtrì r'a Chruthai'ear," *Iſai.* xlv. 9.

(4.) " Tha gliocas De ann an tì air do " mhilleadh." " Mur pill thu, chuir Dia " faobhar air a chloidhe', lùb e a bhogha, " dheaſaich e a ſhaighde, 's rinn e acuinn-" bhàis air fad ullamh," *Salm* vii. 12, 13. —Tha comhairle Dhe ann a t aghaidh, a dhealbh do ſgrios, *Ier.* xviii. 11. Ni e fanoid ort nuair a thig là do theinn ort, *Salm* xxxvii. 13. Tha e faicinn gu bheil an latha dlù ann ſan tuit thu gu leir-ſgrios obann, as nach 'eil gu brath tearnadh.

(5.) " Tha firinn Dhe air toirt mionn a " t aghai," *Salm* xcv. 11. Mata eſan fior, is eigin duit baſacha ma theid thu air t aghai, *Luc.* xiii 3. Mur breugaichear eſan

na fhacal, is eigin duit dol am mugha mur dean thu aithreachas, *Esec.* xxxiii. 11. "Mur "creid sinne, gidheadh tha esan a' fantuinn "firinneach, cha'n 'eil e 'n comas da e fein "aicheadh," 2 *Tim.* ii. 13. tha e firinneach na bhagra co maith agus na ghealla, mar a dhearbhas e nar sgrios ni's lugha na chreideas sinn. Dh' innis Dia co soilleir as a dheana cainnt e, "Mur nigh eisin thu, nach 'eil "cuid agad maille ris," *Eoin.* xiii. 8. "ma "chaitheas tu do bheatha reir na feola gu "faigh thu bàs," *Rom.* viii. 13. is mur bi thu air t iompacha, "nach d' theid thu air "chor sam bith asteach do rioghachd "neimh," *Mat.* xviii. 3. Agus, ma chreideas no nach creid thus' e, seasai Dia aig fhacal. Mar tha ghealla neo-chaochlaideach agus a mhionn, nan co-fhurtachd laidir do'n dream a chreideas, *Eabh.* vi. 18. is amhlui tha iad nan uabhas eagalach do'n dream nach creid. Innis domh, O pheacaich, ciod i do bharail air bagraidh uabhasach Dhia, th' air an cur asios a t aghaidh ? Am bheil no nach 'eil thu creidsinn gu bheil iad sior ? Mur bheil, cha Chriosduidh thu ach mi-chreideach ; is air an aobhar sin buini dhuit cùl a chur ri ainm agus ri dochas a Chriosduidh.

Ach

Ach ma tha thu gan creidſinn, O cia cruai' agus do-lùbai do chridhe, nuair tha thu ſiubhal anios agus aſios am fois, tra tha thu faicinn firinn DHIA mionnaicht' agus leagta ri d' ſgrios! air chor as ma 's urra 'n t Uile-chumhachdach ann, gu bi thu gu cinnteach air do mhille' 's air do dhamnadh. O dhuine! tha leabhar DHIA gu h iomlan a' togail fianuis a t aghaidh, am fad as a tha thu gun naomhacha; tha e ga d' dhiteadh anns gach earrainn, is tha e dhuit coſail ri rola *Eſeciel*, " ſgriobht' ann taobh amach " agus aſtigh le tuireadh, is le bròn, is le " truaighe," *Eſec.* ii. 10. 's cha'n 'eil ni dhiu ſo nach lean thu agus nach glac thu, (*Deut.* xxviii. 15.) ni's lugha na ni thu aithreachas. " Theid neamh agus talamh " thairis, ach cha d' theid aon lide no aon " phuinc do na nithe ſo thairis, gun bhi " air an coilionadh," *Mat.* v. 18.

A nis cuir ſo uile ri cheile, 's innis domh mur 'eil ſtaid na muinntir neo-iompaichte truagh agus eagalach do rireadh. Mar tha ſinn a' leugha mu thiomchiol cuid a cheangail iad fein le mionnan agus mallacha gu marbhadh iad *Pol*, is amhluidh, O pheac-aich, (eiſd ſo le h eagal) tha uile bhuaidhean

an De uile-chumhachdaich air an ceangal le mionn gu thus' a mhilleadh, *Eabh.* iii. 18. O dhuine! ciod a ni thu? c'ait' an teich thu? ma's urra uil-fhiosracha Dhia t fhaotainn amach, cha d' theid thu as; ma sheasas an Dia fior r'a mhionnan, is eigin gu basaich thusa, ni's lugha na chreideas tu 's a ni thu aithreachas: ma tha do neart aig an Uile-chumhachdach nas urra do chlaoi, biaidh tu làn-thruagh a' t anam is a d chorp, fad saoghal nan saoghal, ni's lugha na bhacas tu an dorainn so le grad iompacha.

II. "Tha cruthacha Dhia gu h iomlan "a t aghai." "Tha 'n cruthachadh uile "(arsa *Pol*) ag ósnaich agus am pèin mar "mhnaoi ri saothair," *Rom.* viii. 22. Agus c'arson tha 'n cruthacha 'g osnaich, ach arson a mhi-ghnathachaidh aillteil gam bheil e buailteach ann am fritheala do an-mianna dhaoine peacach? C' arson tha e 'g osnaich ach arson saorsa o'n mhi-ghnathacha so; oir cha'n ann le thoil a tha 'n cruthacha fui leithid so do dhaorsa? *Rom.* viii. 19—21. Nam biodh cainnt agus reusan aig na brùidean is aig a mharbh-chruthacha, ghlaodhadh iad amach fui 'n daorsa do-ghiulan so leis am bheil iad air am mi-ghnathacha le droch dhaoine,

dhaoine, fad' ann aghaidh an natuir agus na criche ſin gus an do chruthaich DIA iad. Am fad is a bhios TIGHERNA nam feachd a t aghai, bi cinnteach gu bi feachd an TIGHEARNA ann a t aghai cuideachd. Gus an dean thu cumhnanta do ſhìth ri DIA, cha toir DIA gu bràth dhuit cumhnanta sìth ris a chrùthacha, *Iob.* xxii. 21—24. *Hos.* ii. 18—20.

III. " Tha aig an leoghann bheucach a " làn-chumhachd os do chionn." 1 *Pead.* v. 8. Tha thu glaiſt' ann an ìonan an leoghain ſin tha ulla' gu ſluga; tha thu 'n rib an aibhiſteir, aig am bheil thu air do bheo-ghlaca chum a thoile, 2 *Tim.* ii. 26. Is e ſo an ſpiorad tha'g oibreachadh an' clainn na h eas-umhlachd, *Eph.* ii. 2. Is ann da tha iad nan traillean, agus is i thoil a tha iad a' deana. 'S eſan fear-riaghlai dorchadais an t ſoaghail ſo, *Eph.* vi. 12. aig am bheil uachdranachd oſcionn pheacach dorcha agus ain-eolach. Is truagh leibh na h *Innſeanaich* tha toirt aora do'n Aibhiſteir, ach cha'n 'eil ſibh a' toirt fainear gu bheil ſibh fein ris an ni cheudna; oir is i ſo truaighe choitcheann na muinntir mhi-naomh air fad, gur e 'n t Aibhiſteir is dia dhoibh, 2 *Cor.*

iv. 4. Cha'n e gu bheil na 'n aire urram no aoradh a thoirt da, oir bheir iad dùlan do aon neach a theireadh e; gidheadh tha iad fad a h uine ri feirbheis da ; a falbh agus a' teachd air a fmèide, 's a' caitheadh am beatha f'a uachdranachd agus f'a lagh. " Is " feirbheifich fibh do'n ti fin d' am bheil " fibh a' toirt feirbheis agus umlachd," *Rom.* vi. 16. Cha'n e feirbheis a thoirt do'n Aibhifteir, ach a phrodhait fein, a tha 'n rùn a bhreugair, gidheadh is e fo maighftir a tha ga bhrofducha ge nach 'eil e ga fhaicinn, 's a cur na chridhe nan nithe fin a tha e labhairt, *Gniomh.* v. 3. *Eoin* viii. 44. Nuair a reic *Iudas* a mhaighftir arfon airgid, 's nuair a fpùil na *Caldeanaich* 's na *Sabeanaich Iob*, is cinnteach nach e 'n t Aibhifteir a thoileachadh an rùn a bh' aca na dheanadh, ach an cridhe fanntach fein a fhafucha; gidheadh is efan a bhrofduich iad ionnfuidh na h oibre, 's a chuir air an aghaidh iad nan aingidheachd, *Eoin* xiii. 27. *Iob* i. 12, 15, 17. Feudai daoine bhi nam fior-thraillean do'n Aibhifteir is gun iad fein a bhi ga thoirt fainear, 's a bhi fui fhalbhruidh aige-fan nuair tha iad gu h amaideach a' faoilfinn gu bheil iad faor agus fona, 2 *Pead.* ii. 19.

Am

Am bheil thu fathafd ann ain-eolas, gun bhi air do thionnda o dhorchadas gu folus? mata, tha thu fui chumhachd an Aibhifteir, *Gniomh.* xvi. 18. Am bheil thu ann ad chaithe-beatha cleachdta ri peaca fam bith a chur an' gniomh le d' thoil agus le d' fhiofracha? ma tha, bi cinnteach gur ann do'n aibhifteir a bhuineas tu, 1 *Eoin* iii. 8. Am bheil do chaithe-beatha ann an ftrì, no am farmad, no am mi-run? gu deimhin ma tha 's efan is athair dhuit, *Eoin* viii. 40, 41. O mata cia eagalach do chor! òir ciod air bith folas a bheir *Satan* da thraillibh fan t faoghal fo, *Tit.* iii. 3. cha'n 'eil e ga dhean-adh ach a chum am mealla na dheigh gu truaighe fhiorruith fan t faoghal eile. Tha an nathair (mar a thainig i gu h *Eubh*) a' teachd a t ionnfui le ubhal na beul, ach cha leir dhuit an gath bàfar a th' air a chùl. Efan a tha 'n dràs ga d' bhuaire' ni e do chlaoi fathafd. O, nach b' urra mi fheuch-ainn duit cia duaichnidh am maighftir dam bheil thu toirt feirbheis, cia trailleil t obair, is cia neo-iochdmhor an t ain-tighearna fin a tha thu toileacha, leis nach 'eil ni air bith co taitneach ri bhi ga d' bhrofducha gus an obair fin a ni do fgrios agus do dhamna cinn-teach,

teàch, agus ri bhi deana na furnais ſin ni's teotha 's ni's teotha, ann ſan eigin duitſa bhi ga d' loſga fad mhìlte do mhìltibh aimſir!

IV. "Tha cionnta do pheacai na luidhe' "air do mhuin mar bheinn, am fad as a tha "thu neo-iompaichte." Anam thruaigh! cha'n 'eil thuſa ga mhothacha ſo, ni's mò na mhothaicheas a cholann mharbh an leac a tha na luidhe orra: agus is e thu bhi marbh mar ſo tha fagail do thruaighe iomlan. Gun iompacha cha'n fheud aon do d' pheacai bhi air an dubhadh amach, *Gniomh.* iii. 19. tha iad uil' air chunntas a t aghai. Tha iompacha 's maitheanas do ghnà ceangailte r'a cheile. A mhuinntir nach 'eil air an naomhacha cha'n 'eil iad air chor air bhith air am fireanacha no air an ſaoradh, 1 Cor. vi. 11. 1 *Pead.* i. 2. *Eabh.* ix. 14. O cia eagalach an ni bhi 'n ainmheach do DHIA! Mur 'eil thus' a' faicinn o, feoruich don pheacach a fhuair ſealladh air a chionnta: O cia trom a chridhe, cia gcirt a ghearan, cia beag fhois, gus am bheil mothachadh aige gu bheil DIA rei' ris!

Cia ſuarach air bith ſo leats' an dràs, mothaichidh tu aon là gur trom an t uallach

cionnta

cionnta peacai'-gun bhi air a mhaitheadh. Is clach uabhasach so, mu 'm feudar a rà, " ge b'e neach a thuiteas orra gu bristear " e; ach ge b' e air an tuit isa, ni i mìn-" luaithre dheth," *Mat.* xxi. 44. Cia goirt a bhuin toilteannas a pheacai ri'r Slanuï'ear beannuichte! dh' fhàisg e 'n fhuil amach as a chuislean, is chràidh e gu ruig am bàs na anam e: 's ma rinn e so sa ghèig uir, ciod nach dean e sa chrannn sheargta?

O smuainich na thrà air do staid! An urr' thu sealltuin air a bhagra sin gun bhall-chrith, " basaichi sibh nur peacaidh?" *Eoin* viii. 24. O b' fhearr dhuit am bas a b' eagalaich air bhith fhaotainn, na basach' ann ad pheacai. Nan deanadh am bàs, nuair a bheir e air falbh t uile cho-fhurtachd, do pheacai thoirt air falbh cuideachd, bu rud-eigin do sholas e; ach leanai do pheacai thu nuair a thrèigeas do chairdean thu, 's nuair a ghabhas do sholais shaoghalt' air fad an cead diot. Cha'n fhaigh do pheacai bàs maille riut, 2 *Cor.* v. 10. *Taisb.* xx. 12. mar a gheibh ainmheach bàs leis a phriosunach; ach leanaidh iad thu gu breitheanas a chum do dhìte', 's gu ifrinn a chum do chlaoi. B'-fhearr dhuit coilion aibhisteir agus droch-

spiorad

ſpiorad a bhi mu d' thiomchiol na do pheacaidh a luidhe ort ann ſin, is a dheana greim ort. O cia anbharr a phèin a bheir iad ſin duit! O ſeall air t ainmheach na thrà; feuch cia mor a tha thu 'm fiachaibh do lagh Dhia 's do gach aon da aitheantaibh; tha ullamh air fad gu greim a dheanadh ort mar am prioſunach! Is ciod a ni thu nuair a dh' eirigheas iad uil' a t aghaidh! O foſgail ſuile do choguis a dh' fhaicinn ſo, a chum as gu leige' tu dhiot gach earbs' air bith aſad fein, as gu teiche' tu dh' ionnſui Chriosd "arſon didein, a chum greim a "dheanadh air an dochas a chuireadh "romhad," *Eabh.* vi. 18.

V. "Ann ad ſtaid neo-iompaichte, tha "t an-mianna ceann-laidir ga d' chumail "ad thraill bhochd fui ſmachd." Gu bràth gus a bheil thu air do thoirt fui cheanglaiche cumhnainte ri Dia, tha thu ann ad ſheirbheiſeach is ann ad thraill do'n pheaca, *Eoin* viii. 34, 36. *Tit.* iii. 3. Rom. vi. 12, 14, 16, 17. Nis cha'n 'eil ain-tighearn' air bith ann coimeas do'n pheaca. O cia eagalach is graineil an obair gus an cuir e ſheirbheiſich! Nach craidheadh e cridhe duine bhi faicinn tuidheann do thruaghana bochda gam piana

'ſ

's gan farucha fein a' tional connai gu iad fein a lofga? 'S nach e fo is gnà-obair do uile thraillean a pheacaidh? Ann fa cheart am fam bheil iad aoibhneach le duais na h ea-corach is a' feinn na'n folas peacach, cha'n 'eil iad ach a' carna feirg afuas dhoibh fein arfon an teine fhiorruith: a' cur tuille connai nam furnais, agus a' deana na laf-rach ni's braife le bhi tilgeil ol' innte. Co bheireadh feirbheis do'n mhaighftir fin aig nach 'eil obair ach traillealachd, is aig nach 'eil duais ach bàs fiorruith! *Rom.* vi. 23.

Nach bu truagh an fealladh efan air an raibh feilbh aig *legion* do dheamhnaibh! Nach cràidheadh e do chridhe bhi ga fhaic-inn am meafg nan tuama, ga lot fein is ga reubadh? *Mar.* v. 5. Is i fo do ftaidfa, 's i fo t obair; tha gach aon bhuille dh' ionn-fui do chridhe, 1 *Tim.* vi. 10. Tha gun amharus do choguis an dràs na cadal ach nuair a ni bàs agus breitheanus do dhufgadh, an fin mothaichi tu goith agus cràdh gach aon do na lota fo.

VI. " Tha furnais dioghaltais fhiorruith air a teafacha deas fa d chomhair," *Ifai.* xxx. 33. Tha ifrinn agus leir-fgrios a fofgladh am beoil fa d' chomhair, 's a' fgaoileadh an

gial

gial gu fairfing as a cheile chum do fhluga, *caib.* v. 14. ga d' fhaicinn air a bhruaich, is a' feithe' gus an tuit thu ftigh. Ma tha fearg duine " mar bheucaich leoghainn," *Seanr.* xx. 2. " ni's truime na ghaineamh," *caib.* xxvii. 3. ciod i corruich DHIA uile-chumhachdaich? Ma bha furnais lafrach *Nebuchadnefair*, nuair a chaidh a deana feachd uaire ni bu teotha, co bras as gu do loifg i iadfan athainig dlù dhi chum an triuir chloinne chur innte, *Dan.* iii. 19, 22. cia anbharr teith àmhuinn loifgeach fraoch-feirge 'n Uile-chumhachdaich! *Mal.* iv. 1. " Am feud do chridhe fulang, no do lamh-" an a bhi laidir ann fan la fam buin mife " riut, ars an TIGHEARNA DIA?" *Efec.* xxii. 14. An urr thu giulan le lafair fhior-ruith? an urr' thu cònuidh ghabhail ann teine caithteach? *Ifai.* xxxiii. 14. O pheac-aich! ma's duine thu, mur clach gun mhothachadh thu, ftad ann fo, agus beachd-fmuainich: fmuainich c' ait' a bheil thu d' fheafamh; direach air bruaich na furnais fo. " Mar is beo an TIGHEARNA, 's mar is " beo t anam, chan 'eil ach cèim eidir thu " 's a bhi innte," 1 *Sam.* xx. 3. Cha'n 'eil fios agad nuair a luidheas tu fan oiche nach

bi

bi thu innte mu'n tig a mhadainn, is cha'n 'eil fios agad fa mhadainn nach bi thu innte mun tig an oiche. Am bi thu co dàna 's gu cuir thu fo ann neo-brigh? Am buanaich thu ann an ftaid co eagalach, mar nach biodh tu idir an' cunthart? Ach ma chuireas tu uait na nithe fo, 's gun abair thu "Cha'n 'eil gnothach agam-fa ris fo;" feall a ris air a chaibdeil roimhe fo, agus innis do rireadh, am bheil aon fam bith do na comharaibh a chaidh ainmeacha 'n fin ri fhaotainn ortfa? Na druid do fhuilean, na meall thu fein; faic do thruaighe am fad a bhios comas agad a baca. Smuainich ciod e bhi d' dhiobarrach graineil, a d ghin mhalluicht', ad fhoitheach feirge, fam bi Dia, 'm fad is beo e, a' fior thaomadh amach a chorruich, *Rom.* ix. 22.

VII. "Gun iompacha tha'n lagh a dorta "gach aon da bhagraidhean agus da mhall- "achdan ort," *Gal.* iii. 10. *Deut.* xxviii. O cia uabhafach tairneanach an lagha! tha e lafa teine 's pronnuifc a' t eudann; tha a bhriathra mar chloidhean ruifgte, 's mar fhaighde geùr air an fàthadh ann fa chridhe. Tha e gun tamh a' glaodhach *dioghaltais*, is ag iarrui *ceartais*; tha e labhairt blàir is

bàis

bàis ann a t aghaidh. O na plàighean uabhasach, is na bàis eagalach leis a bheil an canan marbhtach so air a luchdacha! (leugh *Deut.* xxviii. 15. *&c.*) 's tusa mar bhallamais direach fa chomhair na h urchair. O "dhuine, thoir ort gu d' dhaingneach "laidir," *Sech,* ix. 12. teich o d' pheacai, greas ionnsui na cathair-dhidein agus an naomh-ionaid, *Eabh.* xiii. 13. eadhon ionnsuidh an Tighearn' Iosa Criosd; falaich thu fein annsan, air neo tha thu caillte, gun dochas gu bràth ri teasairginn.

VIII. "Tha'n soisgeul fein a toirt damna "siorruith mar bhìne mach a' t aghai, 's ga "cheangal gu daingean air t anam," *Mar.* xvi. 16. Ma dh' fhanas tu san staid am bheil thu gun aithreachas gun iompacha, biodh fios agad gu bheil an soisgeul a' toirt bìne moran ni's eagalaiche mach a' t aghai na tha bristeadh a cheud chumhnainte. 'S nach eagalach an gnothach an soisgeul fein a bhi seìdeadh amach bhagraidhean a' t aghaidh agus damnaidh? "An Tighearna bhi 'g èigheach a' t aghaidh o shliabh *Shioin?* *Joel* iii. 16. Cluinn briathran eagalach Dhia; "An ti nach creid biaidh e air a dhamna. "Mur dean sibh aithreachas theid sibh uil'

" am mugha, *Luc.* xiii. 3. 'S e so an damna, " gun d' thainig solus do'n t saoghal, agus " gu bheil barrachd graidh aig daoine don " dorchadas no don t solus, *Eoin* iii. 19. " an ti nach 'eil a' creidsinn tha fearg Dhe " gabhail cònuidh air, *Eoin* iii. 36. Ma " bha 'm facal a labhradh le h ainglibh " feas'ach, is gu d' fhuair gach uile bhris- " eadh agus eas-umhlachd diol-tuarasdail " dligheach, cionnus a theid sinne as ma " ni sinn di-meas air slainte co mhor? *Eabh.* " ii. 2, 3. An ti rinn tàir air lagh Mhaois, " bhasaich e gun trocair; cia mor is measa " na sin am peanas air am measar esan " toilltinneach a shaltair fui chois Mac " Dhe?" *Eabh.* x. 28, 29.

An co-chur. Agus am bheil so gun amharus fior? an e so gu beachdai do chor? —Cha chinntiche gu bheil Dia ann, na gur e. 'S nach fearr dhuit mata do shuilean fhosgladh agus fhaicinn am fad 's a dh' fheúdas tu a leigheas, na thu fein a dhalladh agus a chruadhacha gus am mothaich thu fa dheire na nithe uabhasach sin nach 'eil thu 'n dràs a' creidsinn. Ma tha so uile fior? ciod is ciall duit bhi ri maille na leithid do chunthart?

Eisd ciod tha Dia 'g rà; "Nach 'eil "eagal agaibh romham-sa, deir an Tighearna, nach 'eil ballchrith oirbh am "lathair?" *Ier.* v. 22. O dhaoine peacach an cuir sibh ann neo-brigh an fheirg a tha ri teachd? *Mat.* iii. 7. Tha mi deirbhte gu bheil am a' teachd anns nach meas sibh co suarach i. Ach ciod so? tha na deamhain fein a' creidsin agus a' crithneacha, *Sheum.* ii. 19. 's am bheil sibhs' air ur cruadhacha ni's mo na iadsan? An ruith sibh air bile na craige? An cluich sibh aig toll na nathrach? An cuir sibh ur lamh ann nead na nathrach nimhe? An damhs sibh air na h eibhle gus an loisgear sibh? no'n dean sibh cluiche ri corruich chaithteach, mar gu biodh sibh co-dheas an d' theid no nach d' theid sibh as uaipe? O cuthach gun a choimeas! Laimh ris so, is duine glic fearcuthaich *Sholaimh*, a thilgeas aithinne teine, saighdean agus bas, is a their "Am bheil "mi ach ri spurt," is ri fearas-chuideachd? *Seanr.* xxvi. 18. Cha'n 'eil neach sam bith co mor air boile ris a pheacach thoileil, *Luc.* xv. 17. a tha mairsinn na staid neoiompaichte, gun umhail air bith, mar gu biodh a chor gu làn-cheart. An duin' a

ruitheas

ruitheas gu beul-dois a chanain, is a thilgeas anam air falbh an' cluiche no'n fpurt, tha e ciallach, fuidhichte, tuigfeach, air a choimeas ris an neach fin tha fathafd a' dol air aghai na aingidheachd, *Salm* lxviii. 21. oir " tha e sìneadh amach a laimhe 'n aghai " DHIA, 's ga neartacha fein ann aghaidh " an Uile-chumhachdaich : tha e ruith na " cho'ail, eadhon air a mhuineal, air bolga " tiugh' a fgeithe," *Iob.* xv. 25, 26. An gliocas a bhi ri fugra ris an dara bas, no dol le danadas do'n locha fin tha lofga le teine 's le pronnufc ? *Taifb.* xxi. 8. Ciod a their mi ? Cha'n urra mi cainnt fhaotainn no coimeas, a chur an' ceill cuthach oillteil an anama fin tha dol air aghai le dànadas na pheacai.

Duifg, Duifg, *Eph.* v. 14. O pheacaich! eirigh, is gabh gu teiche': cha'n 'eil ach aon dorus air am feud thu dol as, agus is e fin dorus cumhann an iompachaidh agus an fhior-aithreachais. Mur pill thu gu neo-chealgach o t uile pheacai, mur tig thu dh' ionnfuidh IOSA CHRIOSD, mur gabh thu efan mar " an TIGHEARNA t fhireantachd-" fa," 's mur gluais thu maille ris an' naomhachd is an' nuadhachd beatha ; mar

is beo DIA, cha chinntiche gu bheil thu 'n dràs an' taobh amach do ifrinn, na gu bi thu 'n ceann beagan do laithe 's do dh' òichean an' taobh aſtigh dhi. O ſocruich do chridhe gu ſmuaineach' air do ſtaid. Nach airi do ſhonas no do thruaighe bhith bhuan air cail-eigin do ſmuainteacha ? Gabh ath-ſhealladh air truaighe na muinntir neo-iompaichte. Mur do labhair an TIGHEARNA leamſa, na toir feairt orm ; ach ma 's e do rireadh facal DHIA gu bheil an truaighe ſo uil' air do cheann, ſmuainich ciod an cor ann ſa bheil thu. Am feud duine na cheill fuireach na leithid ſo do ſtaid, gun na h uile cabhag na chomas a dheana gu dol as ò lèir-ſgrios ? O dhuine ! co chuir drui'eachd ort, *Gal.* iii. 1. nuair a tha thu comaſach air ſealltuinn romhad air do chor a thaobh an t ſaoghail ſo, air do chunthart fhaicinn roi' laimh, is air do dhorainn a ſheachnadh ; ach mu thiomchiol gnothaiche cuidreamach na ſiorruitheachd, tha thu caoin-ſhuarach agus fuar, mar nach buineadh iad idir dhuit ? —Ciod ſo, an ni faoin duitſa buaidhean DHIA bhi air ſad leagta ri d' mhilleadh ? An urr' thu bhi ceart as eugais fhabhair ? an urr' thu dol as o laimh, no giulan le

chorruich ?

chorruich ? am bheil thu cluinntin a chruthachaidh ag osnaich fui'ad, agus ifrinn a' mèananaich gu d' fhluga, 's an saoil thu fathasd gu bheil do chor gu maith ? Am bheil thu 'n sàs ann laodhar an leoghain bheucaich, fui chumhachd a pheacaidh, ann am priosun graineil, air do chuibhreacha le an-mianna, 's ag oibreacha' damnai dhuit fein ; is nach ion duit smuaineachadh air na nithe so ? An cuir thu an' neo-brigh uile uabhasan an lagha, a mhallachdan, a bhagraidhean, is a bhuillean bàsor, mar nach biodh annt' ach cluiche cloinne-bige ? An dean thu fanaid air ifrinn agus leirsgrios ; no'n òl thu cupan searbh fraochfeirg' an Uile-chumhachdaich ?

" Crioslaich asuas a nis thu fein mar " dhuine ; feoruichi mise dhiot, agus thoir " dhomh freagra," *Iob* xl. 7. Am bheil targaid sam bith agad a ni do dhion o bhuillean do Chruthai'ir ? An saoil thu gur cuiseagan a shaighde, no gur conna mosgain a lanna marbhtach ? Am bheil thusa co uaibhreach as gu meas thu ghathan mar asbhuain, is gu dean thu fanoid air nuair a chrathas e a lann ? Am bheil thu co saor do eagal as gu dean thu spìd air a shaighde

corranach; *Iob* xli. Am bheil thu cosail ris an each a bhreabas an talamh, 's a ni aoibhneas na neart, a' dol ann co'ail 'nam fear fui'n armaibh? Am bheil thu deana fanaid air eagal, is co saor do gheilt as nach pill thu air t ais o chloidhe DHIA, nuair tha a shaighde ga'n crathadh a' t aghaidh, a shleagh loinnreach agus a sgiath? *Iob* xxxix. 21—23. Ach mur dean aon chuid bagra no gairm an fhacail do dhùsga no do chur fui gheilt, tha mi beachdai gu dean bas agus breitheanas e. O, ciod a ni thu nuair thig DIA na chorruich amach a taghai, 's a dh' fhuilingeas tu na nithe sin a tha thu 'n dràs a' leugha 's a' cluinntin? Ma 's e 's nuair a chaidh naimhdean *Dhaniel* a thilgeil an' garai' nan leoghann, iad fein 's am mnai 's an clann, gu d' rinn na leoghainn an sluga 's gach cnàimh dhiu bhriste mu'n d' rainig iad iòchdar na garai, *Dan.* vi. 24. ciod a thachras dhuitsa nuair a thuiteas tu 'n lamhan an DE bheo, 's a bhruthas agus a mhion-phronnas e thu na chorruich, ad mhìlte blòidean?

O mata na dean strì ri DIA! "Dean "aithreachas agus bi air t iompacha," 's mar sin cha tig aon ni ort do na nithe so,

*Isai.*

*Isai.* lv. 6, 7. " Iarruibhs' an TIGHEARN' " am feadh ata e r'a fhaotainn; gairmibh " air am feadh ata e 'm fagus: Treigeadh " an t aingidh a fhlighe, 's an duine ea- " corach a smuainte; pilleadh e chum an " TIGHEARNA 's ni e trocair air, 's a chum " ar DE-ne, oir bheir e maitheanas feachad " gu saibhir."

## C A I B. VI.

*Ann fa bheil Seolai' gu iompacha.*

Marc. X. 17. *Agus thainig neach na ruith, agus leig fe e fein air a ghluinibh dha, agus dh' fheoruich e dheth, A mhaigiftir mhaith, ciod a ni mi chum 's gu faigheam a bheatha mhairtheanach mar oighreachd?*

MUN leugh thu na SEOLAIDH fo, tha mi 'g earail ort, feadh, tha mi fparragh ort am fianuis DHIA 's nan aingle naomha, gu cuir thu romhad an leantuinn (co fad as a bhios do choinnfeas cinnteach gu bheil iad freagarach do fhacal DE 's do ftaid t anama) 's gun iarr thu cuideacha 's beannacha DHIA chum an deanadh eifeachd-ach. Agus mar a dh' iarr mis' an TIGH-

EARNA, 's mar a chuir mi mo chomhairle r'a fhacal ciod na ſeolaidh a bheirinn duitſa, is amhlui dh' fheumas tuſa na ſeolai ſo a ghabhail le ſuim, le h urram, agus le rùn geill a thoirt doibh, mar is airidh facal an DE bheo air fhaotainn.

A nis mata thoir aire; Suidhich do chridhe " air na h uile bhriathra ſin mu 'm bheil miſe " toirt fiannis duit air an la diugh; oir cha " ni faoin ſo, tha t anam ann earbſa," *Deut.* xxxii. 46. 'S i ſo crioch gach ni chaidh a labhairt gu ruige ſo, a chum as gu cuireadh iad thu air pilleadh agus air gnathacha na meadhona ſin a dh' orduich DIA chum t iompachai. Cha chuirinn dragh oirbh, is cha " chlaoidhinn ro' an am ſibh," le fealla thoirt duibh air ur truaighe ſhiorruith, ach amhain air ghaol as gu tugainn oirbh dol as uaipe. Nam biodh ſibh cheana ceangailte nur truaighe gun chomas leaſachai, bu trocair leigeil leibh, is gun an co-fhurtachd brònach ſin a th' agaibh ſan t ſaoghal ſo a bhuintinn uaibh. Ach feudai ſibh fathaſd a bhi ſona, mur cuir ſibh le'r deoin cùl ri meadhona na ſlainte. Feuch, tha mis' a' cumail an doruis ſoſgailte dhuibh; eir'ibh, gabhaibh an ruaig: tha mi cur ſlighe na beatha ro'ibh, gluaiſibh

innte,

innte, 's " bithi fibh beo, agus cha'n fhaigh " fibh bas," *Deut.* xxx. 19. *Ier.* vi. 16. Is goirt leam a fmuaineacha gu dean fibh fibh-fein a mhurt, is a thilgeil do ifrinn, nuair tha Dia 's daoine glaodhach ribh mar a rin *Peadar* ann an cùis eile r'a mhaighftir, " Caomhainn thu fein."

Eifd mata, O pheacaich ! is mar bu mhaith leat a bhi air t iompacha 's air do fhabhala, lean gu curamach na feolai fo tha thu dol a dh' fhaotainn.

Seola I. " Dean thu fein cinnteach nach " feud thu gu brath dol do neamh ann fan " ftaid neo-iompaichte fin fam bheil thu." " An urra neach air bith eil' ach Chriosd do fhabhala ? 's tha efan ag innfe' dhuit nach fabhail e gu brath thu, mur bi thu air t ath-ghintein agus air t iompacha, *Mat.* xviii. 3. *Eoin* iii. 3. Nach efan aig a bheil iuchraiche neimh ? is am feud thufa faotainn aftigh gun a chomas ? Oir cha toir efan comas do neach air bith dol aftigh gun bhi air atharrachadh, air iompacha, 's air ath-nuadhacha.

Seola II. " Dean dicheal air fealla ceart " agus geur-mhothacha fhaotainn air do " pheacai." Gus am bi daoine fgì agus

trom-luchdaichte, air am bioradh nan cridhe, 's tinn leis a pheaca, cha tig iad ionnfui Chriosd, na fhlighe fein, a dh' fhaotainn fois is leigheis; agus cha mhò dh' fheoruicheas iad le fuim, "Ciod a ni fin?" *Mat.* xi. 28. *Gniomh.* ii. 37. *Mat.* ix. 12. Is eigin doibh iad fein a mheas nan daoine marbha mun tig iad ionnfui Chriosd a dh' fhaotain beatha, *Eoin.* v. 40. Oidheirpich air an aobhar fin do pheacaidh air fad a chur an ordugh fa d' chomhair; na biodh eagal ort am faicinn, is deanadh do fpiorad fgrùda geur gam faotainn amach, *Salm* lxxvii. 6. Rannfuich do chridhe 's do chaithe-beatha; mion-cheafnuich thu fein agus t uile fhlighe *Salm* cxix. 59, chum as gu faice' tu gu foilleir do ftaid. Iarr coghna Spioraid De, (agus mothacha air do dhoille fein) oir is i obair-fan gu h araid do pheacaidh a leige' ris duit, *Eoin* xvi. 8. Sgaoil an t iomlan ann lathair do choguis, gus an guil do chridhe 's do fhuilean. Na fguir a dheana ftrì ri Dia 's ri t anam fein, gus an eigin duit glaodhach amach o iochdar do chridhe mar a rinn fear coimhead a phriofuin, "Ciod a ni mi chum 's gu fabhalar mi?" *Gniomh.* xvi. 30. Chum na criche fo,

"Smuain-

" Smuainich air lionaireachd do pheacai." Dh' fhailnich cridhe *Dhaibhi'* nuair a smuainich e air so, 's a thug e fainear gu raibh a pheacai ni bu lionaire na falt a chinn, *Salm* xl. 12. Thug so air ath-chuinge chur asuas arson lionaireachd trocaire caomha DHE, *Salm* li. 1. Cha'n 'eil a chairbhinn mharbh ni's graineala le cnuimhibh gluasadach na tha'n t anam mi-naomha le an-mianna salach. Tha 'n ceann, an cridhe, na suilean is am beul, gu h iomlan làn diu. Seall air t ais; ciod an t àite, no ciod an t am anns nach raibh thu ri peaca? Seall astigh; ciod an ceatsa anama no cuirp a th' agad nach 'eil air a phuinseanacha le peaca? Ciod an dleasnas a rinn thu riabh nach raibh cuid do'n phuinsean so air a mheasga leis? O, cia anmhor a nis an t ainmheach am bheil thu, an deigh bhi ga mheudacha gach mionaid do d' bheatha, 's gun a pheighin bu lugha dheth riabh air a paigheadh; is gun chomas agad an dràs cuideachd a bheag a dhiola dheth? Seall air truaill'eachd do natuir; seall air mi-ghnathacha do bheatha. Cuimhnich do pheacai dearmaid, do pheacai deanadais, peacai do smuainte, do bhriathbra, 's do ghniombara, peacai t oige, agus t aoise.

Na

Na bi cosail ri aon a chaidh roi a mhaoin, is air am bheil eagal dol a rannsachadh a leabhair-cunntais. Leugh teisteas do choinnseas gu cùramach: feumai na leabhraiche so bhi luath no mall air am fosgla, *Taisb.* xx. 12.

" Smuainich air gach ni tha 'g antromacha " do pheacai, gur iad naimhdean Dia do " bheatha, 's naimhdean beatha t anama; " seadh, agus naimhde coitcheann a chinne- " daoin' uile." Cionnus a tha *Daibhidh, Esra, Daniel,* agus na *Leibhitich* ag antromachadh am peacaidh, o'n eas-onoir do Dhia, 's o'n ea-coir ata iad a' deana da lagh, da throcair, is do gach rabhadh a thug e seachad nan aghai? *Neh.* ix. *Dan.* ix. *Esra* ix. O, 'n cron a rinn am peaca san t saoghal! Se so an namhaid a thug asteach am bas, a spùill is a thràillich an cinne-daoin', a chuidich an t aibhisteir, is a chladhaich ifrinn, *Rom.* v. 12. 2 *Pead.* ii. 4. *Eoin* viii. 34. Is e so an namhaid tha cur an t saoghail thar a cheile, tha cur ea-sìth eidir an duine 's na creatuirean, eidir duine 's duine, seadh eidir duine 's e fein; a' cur a chuirp ann aghaidh an anama, na toil' ann aghaidh an reusain, na h an-miann, ann aghai na cog-

uis: feadh, ni's measa na so air fad, a' cur naimhdeis eidir Dia agus an duine, le bhi fagail a pheacaich araon fuathach le Dia agus fuathach uime, *Sech.* xi. 8. O dhuine! cionnus a dh fheudas am peaca bhi co faoin a d' fhuilibh? 'S e so an namhaid a dhoirt fuil Mhic De; a reic e, a rinn fanoid air, a sgiurs e, a chaith sile' na eudann, a lot a lamhan, a reub a thaobh, a bhrùth anam, a bhris a chorp, is nach do sguir ga chrà gus 'n do cheangail, gus 'n do dhìt, gus 'n do thairn'ich, gus an do cheus, agus gus an do chuir e gu nàire follas e, *Isai.* liii. 4—6. So am puinnsin nimheil sin, a tha co laidir as gu d' rinn aon bhraon deth (a thuit air freamh a chinne-daoin') an sliochd air fad a mhilleadh, *Rom.* v. 18, 19. So am mort'ear fuilteach sin a mharbh na fàidhean, a loisg na fianuisean, a chuir gu bas na h abstoil, na priomh-athracha, 's na h uile righridh agus uachdarain. 'S e so a sgrios bailteàn, a shluig rioghachdan, is a chuir crioch air moran chinneach. Ciod air bhith an ionstrumeint, is e 'm peaca bha do ghnà ris a mhilleadh, *Rom.* vi. 23. Am bheil thu fathasd a' saoilsinn gur ni faoin e? Nam biodh *Adhamh* is a shliochd air fad air an

togail

togail as an uaighibh, is an cuirp air an carnadh afuas ri neamh, is gu rannfuichte mach ciod am mort'ear an-iochdmhor a bha cionntach anns na bha 'n fo do fhuil? gheibhte mach gu raibh an cionnta gu h iomlan ann an fgèith a pheacai.—Smuainich air natur a pheacai gus am bi eagal agus gràin aig do chridhe dha; agus fmuainich air uabharrachd agus antromacha gach aon do d' pheacai fein: mar tha iad ann aghai gach rabhaidh a fhuair thu o Dhia, ann aghai' t athchuinge fein, ann aghai' trocair, ann aghai cronuchaidh, ann aghai foluis, ann aghai graidh, ann aghai do bhriathra fein, do ghealladhean, da mhoidean, agus do chumhnantan, *&c.* Agair do chridhe gu teann arfon nan nithe fo, gus an gabh e nàire dheth fein, is an trèig e gach barail fhaoin a th'aige air fhireantachd fein; *Efra* ix. 6.

"Smuainich air toillteannus a pheacai." Tha e glaodhach afuas ri neamh; tha e 'g iarrui dioghaltais, *Gen.* xviii. 21. Is e dhiol tuarafdail bas agus damna; tha e tarruing mallachd Dhia air an anam is air a chorp, *Gal.* iii. 10. *Deut.* xxviii. Tha'n aon is fuaraiche do d' bhriathra no

do

do d' fmuainte peacach ga d' fhagail buailteach do fheirg is do chorruich fhiorruith an De uile-chumhachdaich, *Rom.* ii. 8, 9. *Mat.* xii. 36. O mata cia anbharr an t uallach feirge, cia annbhar an cuidream mhallachd, is an t ionmhus dioghaltais a tha na mìlte do mhiltibh peac' a chuir thu an gniomh a' toilltinn! *Rom.* ii. 5. *Sheum.* v. 3. O, guidheam ort, thoir breith ort fein, mu'n toir DIA breitheanas ort, 1 *Cor.* xi. 31.

" Smuainich air failchead agus grain-" ealachd a pheacai." Tha e duaichni mar ifrinn; fior iomhaigh agus coflas an Aibhifteir air a tharruing air an anam, 1 *Eoin* iii. 8, 10. Chuireadh e barrachd oillt ort thu fein fhaicinn ann an grainealachd do natuir, na ge d' fhaice' tu 'n t Aibhifteir. Cha'n 'eil òtrach air bith co falach, cha'n 'eil cairbhinn co brèun, no plàigh no loibhre fam bith co oillteil ris a pheaca, ann fa bheil thufa ga d aornagain fein, is ga d' fhagail ni's graineala le DIA na dh' fheudas ni air bith fa chruthacha bhi leatfa, *Iob* xv. 15, 16. —An gabha tu lofgann a' t uchd? an tuga tu fpeis di? feuch, ni's graineala na tha fin duitfa, tha thufa do naomhachd fhior-ghlain

DE,

De, *Mat.* xxiii. 33. gus am bheil thu air do ghlana le fuil Iosa, 's le cumhachd grais na h ath-ghineamhuinn.

" Ofcionn na h uile peaca, thoir aire " fhonraichte do'n dithis fo ; peaca gin, no " truaill'eachd natuir, agus am peaca fin " ann fan ufa leat tuiteam." 1. Truaill'-eachd natuir. Is diomhain a bhi gearra nam meanglan mur d' theid am freamh a fpionadh a' bun. Is diomhain a bhi taom-adh an t fruthain mur d' theid cofg' a chur air an tobar. Racha t aithreachas (mar a rinn aithreachrs *Dhaibhi'*) gu ruig freamh a pheacai, *Salm* li. 5. Cha tig an cridhe 'm feafd gu ftaid cheart gus am bi lan-mhothach' aig' air uabharrachd a pheacai ghin. Air fo focruich do chridhe; 's e fo tha gad dhea-na mall gus na h uile ni maith, agus fo-aomai gus na h uile do-bheairt. Rom. vii. 15. 'S e fo tha fgaoile' claon-bhreith, dorchadais, uabhair agus mi-chreideimh air feadh t inntin ; naimhdeis, neo-fhuidh-eachais, ain-dheoineachd air feadh do thoile; mi mho-thacha, mairbhead, neo-dhìlfead air feadh do choguis ; agus laigfe 's di-chuimhn' air do mheodhair. 'S e fo, ann aon fhacal, a chuir gach aon chuibhle do t

anam

anam as a riaghailt, is a rinn e, 'n àite bhi na ionad còmhnuidh aig naomhachd, na thorr aingideachd is na ifrinn pheacaich, *Sheum.* iii. 6. 'S e so a shalaich, a thruailll, agus a thug mi-bhuil as do bhallaibh: a thionndaidh iad gu bhi nan ionstrumeinte do eassionracas, agus nan seirbheisich do'n pheaca, *Rom.* vi. 19. 'S e so a lion an ceann le innleachda saoghalt' agus truallidh, *Mic.* ii. 1. an lamh le ea-ceairt, *Isai.* i. 15. an t suil le sannt is macnus, 2 *Pead.* ii. 14. agus an teanga le puinnsein nimheil, *Sheum.* iii. 8. 'S e dh' fhosgail a chluas gu breugan, miodal agus còra salach salach, is a dhruid i 'n aghai teagaisg na beatha, *Sech.* vii. 11, 12. 'S e dh' fhag do chridhe na ionad-deilbh aimhleis, na thorr aingidheachd, *Mat.* xv. 19. air chor as gu bheil e gun tamh a' bruchda mach uilc, 2 *Pead.* ii. 14. co naturra 's co bitheanta 's a chuireas tobar-amach uisge, *Ier.* vi. 7. no thilgeas an fhairge suas a salchar, *Isai.* lvii. 20. Agus am bheil thu fathasd toilichte leat fein, is a' saoilsinn gu bheil do chridhe ceart? O, na sguir gu bràth a smuaineach' air do thruaill'eachd naturra gus an caoidh thu, cosail ri *Ephraim,* do staid, *Ier.* xxxi. 18. is am buail

thu

thu air t uchd le nàire 's le bròn, mar a rinn am *Publicanach*, *Luc.* xviii. 13. a' gabhail gràin diot fein mar a rinn *Iob*, is a' deanadh aithreachais ann duflach agus ann luaithre, *Iob* xlii. 6.

2. " Smuainich air a pheaca fin gus am " bheil thu 'm bitheantas buailteach, agus " ann fan ufa na cheile leat tuiteam :" faigh amach na h uile ni tha ga antromacha; 's leig ris do d' chridhe gach aon bhagra thug Dia na aghai. Fograidh aithreachas air falbh gach aon pheaca, ach gu fonraichte ruaigidh e'n leannan peacai d' ambi barrachd fpeis againn, is bheir e oidheirp thar gach ni air cuir as da, *Salm* xviii. 23. O, dean dicheal air a pheaca fo dheana fuathach do t anam, agus dùblaich t fhaicill agus t oidheirp na aghaidh, a chionn gur e fo tha toirt na h eas-onoir is mò do Dhia, 's ga d' chur fein fa chunthart is mò cuideachd.

Seola III. " Thoir oidheirp do ghnà air " geur-mhothacha bhi aig do chridhe air do " thruaighe." Leugh a rìs agus a rìs an caibdeil air thoifeach air fo, agus dean mar gu b' ann a fcriobhadh air do chridhe. O, beachdaich air do thruaighe gus an glaodh do chridhe mach arfon Chriosd, co dur-

achdach

achdach as a dheana duine bhiodh ga bhàthadh arfon teafairginn. Is eigin do dhaoin' an cunthart fhaicinn, agus an tinneas is an truaigh' a mhothachainn, air neo 's leigh gu'n mheas nan fuilibh CRIOSD, *Mat.* ix. 12. Nuair a bhios an cionntach air a ruaga le dioghaltair fala, 's ann an fin a ni e dianchabhag gu cathair na didein. Is eigin do dhaoine bhi air an toirt a dh' ain-deoin ionnfui CHRIOSD, air neo cha treig iad an ionracas fein, is cha tig iad. 'S ann le fior eigin agus airc a bha am mac ftruidheil air aontacha gu pilleadh, *Luc.* xv. 16, 17. Am fad as a fhaoileas *Laodicea* i fein a bhi beartach agus faibhir, 's gun fheum air aon ni, cha'n 'eil faod orra maith a dheana: 's eigin di bhi lan-mhothachail gu bheil i truagh agus dall agus bochd agus lomnochd mu'n gabh i os laimh teachd ionnfui CHRIOSD arfon òir agus eudaich agus fàbh-fhùl ga leigheas, *Taifb.* iii. 17, 18. Air an aobhar fin cum fuile do choguis fofgailt' a dh' fhaicinn do thruaighe co foilleir, is co anmhor as a dh' fheudas tu. Na tugadh uabhas air bith ort do fhuilean a dhruideadh air an t fealladh. Is fearr dhuit an truaighe tha

feithe' riut fhaicinn an dràs, na mhothacha na dheigh so.

Seola IV. "Cum do ghnà ann a t aire "nach 'eil neart no innleachd air bith agad "air thu fein a shabhala." Na smuainich gu bràth gu dean t urnaigh, do leugha, t eisdeachd, t aidmheil agus do leasachadh, air chor air bith do leigheas. Feumai' tu na nithe so ghnàthacha gu curamach, ach tha thu caillte mur d' theid thu ni's faide, *Rom.* x. 3. Ma leigeas tu do thaice ri ni air bith ach Criosd, dh' fhalbh thu, *Gniomh.* iv. 12. 'S eigin duit cùl a chur ri d' ghliocas fein, ri t fhireantachd fein, ri d' neart fein, agus thu fein a thilgeil gu h iomlan air Criosd mar a thilgeas snamhaich' e fein air an uisge, air neo cha'n fheud thu bhi air do thearnadh. Am fad as a bhios earbs' aig daoin' asda fein, 's a bhios iad ri bun as am fireantachd fein, agus as an deagh oibre, cha tig iad air mhodh flanteil ionnsui Chriosd, *Luc.* xviii. 9. *Phil.* iii. 3. Is eigin duit fhaicinn nach 'eil ann a d' bhuannachd ach calldach agus aolach, nach 'eil a d neart ach an-'ainne, 's a t fhireantachd ach òtrach agus broineaga, mu'm feud co-cheangail teann air bith a bhi eidir thu fein agus

Criosd,

CRIOSD, *Phil.* iii. 7, 8, 9. 2 *Cor.* iii. 5. *Isai.* lxiv. 6. An urr' a cholann mharbh cuibhreachan a bhàis fhuafgla, 's a h eudach-mairbh a chratha dhith? ann fin feudai thus' thu fein a leigheas, a tha marbh am peaca 's ann eaf-aontas, gun chomas air bith air aon feirbheis thaitneach a thoirt do d Chruthai'ear ann fan ftaid fin, *Rom.* viii. 8. *Eabh.* xi. 6. Air an aobhar fin nuair a theid thu gu urnaigh, gu fmuaineach, no dleafnas air bith eile gus a bheil thu air do fheoladh, imich amach afad fein, is leig do thaice ri co'nadh an Spioraid, a' cuimhneacha nach feud thu, ann ad neart fein, ni air bith a dheana bhios taitneach le DIA. Gidheadh na dearmaid uair air bith do dhleafnas agus do dhicheal fein. Luidh aig an tobar, agus feith ris an Spiorad na fhlighe fein.—Nuair a bha 'n caillteanach a' leugha 's ann an fin a chuir an Spiorad naomh *Philip* da ionn-fuidh, *Gniomh.* viii. 28, 29. Nuair a bha na deifciobuil ri urnaigh, *caib.* iv. 31. nuair a bha *Cornelius* agus a chairdean ag eifdeachd, *caib.* x. 44. 's ann an fin a thuirling an Spior-ad naomh orra 's a lion e air fad iad. Oidheirpich thu fein thoirt fuas do CHRIOSD; gnath-oidheirpich urnaigh agus fmuaineach;

oidheirpich so a dheana co maith agus is urr' thu, mìle agus mìle uair; is nuair a bhios tu ri dicheal air do dhleasnas a choiliona co maith as a dh' fheudas tu; thig Spiorad an TIGHEARN' ort, agus cuidichidh e leat an ni sin a dheana nach 'eil thu air chor air bith murrach air a dheana le d' neart fein, *Seanr.* i. 23.

SEOLA V. "Air ball cuir cùl ri t uile "pheacai." Ma bheir thu suas thu fein do chleachduinn aon pheacai tha thu caillte, *Rom.* vi. 17. 'S diomhain duit suil a bhi agad ri beatha o CHRIOSD ni's lugha no threigeas tu aingidheachd, 2 *Tim.* ii. 19. Treig do pheacaidh air neo cha'n fhaigh thu trocair, *Seanr.* xxviii. 13. Mur bi thu air t fhuasgladh o d' pheacai, cha'n fheud thu bhi air do cheangal ri CRIOSD. Ma bu mhaith leat solas fhaotainn air neamh, na gleidh *Delilah* ni's faide t uchd. Is eigin duit do pheacaidh a threigsinn no t anam a chall; ma choigleas tu uirread as aon pheaca, bi cinnteach nach coigil DIA thusa. Na toisich ri leth-sgeul air bith a ghabhail; an dara cuid is eigin do d' pheacai basacha, no 's eigin duitsa basachadh air an son, *Salm* lxviii. 21. Ma cheadaicheas tu dhuit fein ach

ach aon pheaca, cia fuarach, cia diomhair air bith e, ge do thagair thu eigin, is ge d' raibh mile leth-fgeul agad air a fhon, is eigin do bheatha t anama dioladh arfon beath' a pheacai fin; *Efec.* xviii. 21 agus baralaich fein mur bi e tuille 's daor air a cheannach?

O pheacaich! eifd agus thoir fainear: Ma threigeas tu do pheacai, bheir Dia dhuit a Mhac. 'S nach maith a mhalairt fo? Tha mis' a toirt fianuis duit air an là fo, ma bhafaicheas tu, nach e cion Slanui' ear a bhi air a dheafacha 's beatha air a tairgfe dhuit is coireach ris, ach a chionn gu do roighnich thu (leis na h *Iudhaich)* mort'ear air thoifeach air Slanni'ear, peac' air thoifeach air Criosd; is gu d' thug thu barrachd fpeis do dhorchadas na do fholus, *Eoin* iii. 19. Rannfuich mata do chridhe le coinnlean, mar a rinn na h Iudhaich an tighean ro'n chàifg arfon laibhinn: dean dicheal air do pheacai fhaotainn amach; imich do d' fheomar uaigneis agus cnuafaich do fhlighe:—Ciod an t olc a bha mi gnathacha? Ciod an dleafnas a thaobh Dhia air an raibh mi deana dearmaid? Ciod am peaca fan raibh mi cionntach an aghai mo

choimhearſnaich ?—Buail a nis mata na gáthan an' cridhe do pheacaidh amhlui mar bhuin *Ioab* ri *Abſalom*, 2 *Sam*. xviii. 14.

Na ſeas air chor air bith ag amharc air do pheaca, no ga thionnda mar ghreim milis fui d' theangai, *Iob* xx. 12. ach tilg amach e mar phuinnſean le fuath agus le h eagal Och! ciod a bhuannachd a bheir do pheacai dhuit, gu biodh e co cruai leat an cuiteacha? ni iad miodal riut, ach marbhaidh iad thu; ni iad gàir' a t eudann, ach gearraidh iad do ſgornan; ruiſgidh iad cloidhe' DHE ann a t aghaidh, is tairngidh iad corruich an Uile-chumhachdaich air do cheann. Foſglaidh iad ifrinn air do ſhon, is carnaidh iad conna ſuas innte chum do loſga. Feuch a chroich a dheaſuich iad fa d' chomhair! O buin riu mar a bhuineadh ri *Haman*; thoir an ſgrios ſin orra fein, a' b aill leoſan a thoirt ortſa: uait iad, ceus iad, is biodh CRIOSD amhain na THIGHEARN' ort.

SEOLA VI. "Dean roghain ſholeimnt' "agus ſhiorruith do DHIA, mar do phòrſan "agus mar do ſhonas;" *Deut*. xxvi. 17. Leis gach uil' aoradh agus urram ad chomas aidich an Tighearna mar do DHIA. Cuir an ſaoghal le ghloir, le onoir, le ſholas agus

le

le inbhe air an dara laimh; agus cuir DIA le uile ſhochairean is le uile bhuaidhean air an laimh eile; 's feuch gu dean thu gu ciallach ſuidhichte do roghain, *Joſh.* xxiv. 15. Gabh t fhois amhain an' DIA, *Eoin* vi. 68. ſuidh aſios ſuidh a ſgàile, *Caint.* ii. 3. tionndadh a gheallaidh agus a bhuaidhean a mheith ann aghaidh an t ſaoghail gu h iomlan. Socruich air do chridhe gur leor am porſan dhuitſa DIA; 's nach feud thu bhi truagh am fad as a bhios eſan agad. Gabh e mar do ſgiath, agus mar do dhuais anbharr mor. Is fearr dhuitſa DIA na aonar na 'n ſaoghal gu h iomlan; 's air an aobhar ſin dean thu fein lan-thoilichte leis. Roighnicheadh daoin eile urram agus inbhe 'n t ſaoghail, ach iarr thuſa do ſhonas ann an gean-maith DHE, 's ann an dealradh a ghnuis a bhi air a thogail air t anam, *Salm* iv. 6, 7.

A pheacaich thruaigh! chlaon thu o DHIA, agus bhroſduich thu a chorruich is a chumhachd a t aghai; gidheadh biodh fios agad, a thaobh ro-mhead ſaibhreis a ghràis, gu bheil e tairgſe' bhi na DHIA dhuit ann an CRIOSD, 2 *Cor.* vi. 17, 18. Ciod mata tha thu 'g rà ris ſo? An aill leat an Tighearn' a bhi na

DHIA dhuit? Ma's aill, thig ga ionnfui trid CHRIOSD agus gheibh thu e, *Eoin* xiv. 6. cuir cùl ris gach folas, prodhait, agus cliu peacach gam bheil thu ftriochda, 1 *Teff.* i. 9. tilg iad fo as an cathair agus cuir gloir DHIA fuas ann ad chridhe nan aite. Thoir dha, mar is cubhai do DHIA fhaotainn, ant àit is urramaich' ann a t aigne, ann ad mheas, ann ad rùn, oir cha'n fhuiling e ni fam bith a chur an' coimeas ris. *Rom.* i. 24. *Salm* lxxiii. 25.

SEOLA VII. " Gabh ris an TIGHEARN' " IOSA, na uile oifigibh, le uile mhi-ghoir- " eas, mar do Thighearna-fa, 's mar do " Shlanui'ear." Air na cumhnanta fo mhain tha CRIOSD ra fhaotainn. A pheacaich, rinn thu thu-fein a fgrios gu buileach; tha thu bàit' ann an doimhne truaighe, as nach 'eil thu comafach air thu fein a theafairginn; ach tha IOSA CRIOSD comafach agus ulla' gu cuideacha leat, is gu faor ga thairgfe' fein duit, *Eabh.* vii. 25. *Eoin* iii. 36. Cia lionar air bith do phcacaidh, air meud an uabharachd, no air fhad 's gan raibh iad a' cur dragh ort, gidheadh tha maitheanas agus flaint' agad gu cinnteach ri fhaotain, mur cuir thu gu h amaideach cul ris an tairgfe

fo

ſo tha mis' ann ainm Dhia toirt ſeachad dhuit. Tha 'n Tighearn' Ios' ag iarrui ort feallтuinn airſan 's a bhi air do ſhabhala, *Iſai*. xlv. 22. " teachd da ionnſui-ſan, 's nach cuir e air chor air bith cùl riut," *Eoin* vi. 37. ſeadh, tha e guidhe' ort a bhi rei' ris, 2 *Cor*. v. 20. Tha e glaodhach anns na ſràidibh, tha e bualadh aig do dhorus, a' furail ort gabhail ris agus do bheath' a chaitheadh maille ris, *Seanr*. i. 20. *Taiſb*. iii. 20. Ma bhaſaicheas tu, 's ann a chionn nach b' aill leat teachd do ionnſui-ſan arſon beatha, *Eoin* v. 40.

A nis gabh an Slanui'ear ſo th' air a thairgſe' dhuit, is tha thu air do dheana ſuas gu ſiorruith ; a nis thoir do thoil aſuas da, 's cha'n urr' an ſaoghal gu h iomlan ur ſgarachdainn. Na ſeas amach arſon gu bheil thu neo-airidh ; tha mis' ag innſe' dhuit nach 'eil ni ſan t ſaoghal is urra do ſgrios mur 'eil thu neo-thoileach. Labhair mata; am bheil thu deonach bhi air do cheangal ri Criosd ? am bheil thu toileach gabhail leis anns gach aon daimh agus dreuchd, mar do Righ, mar do Shagart, agns mar t Fhaidh? An aill leat e cuideachd leis gach uile mhi-ghoireas agus dhocair a

dh' fheudas a bhi na dheigh? Na gabh CRIOSD le buille-tuairmeis; ach ſuidh aſios ann toiſeach agus cunnt an coſdus. Am bheil thu toileach gach ni th' agad a thilge' ſios aig a choſaibh? am bheil thu toileach dol roi' gach aon chunthart air a ſhon agus maille ris? am bheil thu toileach do chrann-char a bhi maille ris, ciod air bhith a thachras? am bheil thu toileach "thu fein aich-"eadh, do chrann-ceuſai' thogail, agus eſan "a leantuinn?" Am bheil thu toileach gu ſuidhichte, gu ſaor, agus gu daingeann dlù-leantuinn ris anns na h uile ſtaid, agus anns na h nile am? Ma 's e 's gu bheil, m' anams' arſon t anama-ſa, nach d' theid thu gu ſiorruith am mugha, ach gu bheil thu air t aiſeag o bhàs gu beatha, *Eoin* iii. 16. So a chùis ris a bheil do ſhlàinte gu h araid ann earbſa, thu bhi ann an cumhnanta daingeann mar ſo ri IOSA CRIOSD; agus air ann aobhar ſin ma tha gradh agad dhuit fein, feuch gu bi thu dileas do DHIA agus do t anam fein ſa ghnothach ſo.

SEOLA VIII. "Thoir ſuas t uile chumh-"achd, t uile cheatſai, 's thu fein gu h "iomlan, dhaſan." Coſail riuſan a "Thug "eadhon iad fein do'n TIGHEARNA," 2 *Cor.*

2 *Cor.* viii. 5. " Thugaibh ur cuirp nam " beo-iobairt fuas do DHIA," *Rom.* xii. 1. Tha'n TIGHEARN' ag iarrui, cha'n e ur cuid, ach fibh fein. Air an aobhar fin thoir fuas dhafan do chorp le uile bhallaibh, agus t anam le uile cheatfai, a chum as gu biodh efan air a ghlorachadh ann ad chorp agus ann a d' fpiorad, oir buinidh iad araon dhafan, 1 *Cor.* vi. 20.

A rìs; is eigin duit gach ni bhuineas duit fan t faoghal a thoirt fuas dafan. Ma ghleidheas tu ni fam bith air ais o CHRIOSD, ni fin do mhille', *Luc.* xiv. 33. Mur treig thu na h uile nithe (an' rùn 's an deafacha do chridhe) cha 'n fheud thu bhi d' dheifciobul dafan. Is eigin duit fuath thoirt do t athair agus do d' mhathair, agus do d' bheatha fein cuideachd, ann an coimeas rifan, agus co fad as a fheafas iad na aghaidh, *Mat.* x. 37. *Luc.* xiv. 26, *&c.* Ann aon fhacal, is eigin duit *thu fein thoirt fuas da*, 's gach ni tha agad, gun a bheag a chumail air ais, air neo cha'n fheud thu pairt fam bith a bhi agad annfan.

SEOLA IX. " Dean roghainn do lagh is " do aitheanta CHRIOSD mar riaghailt do " fmuainte, do bhriathra 's do gniomhara,"

*Salm*

*Salm* cxix. 30. 'S i ſo roghainn gach neach a bhios air fhior-iompachadh: ach an' ſo, feumai tu na tri nithe ſo thoirt fainear.

1. " Is eigin duit an roighneachadh air " fad." Cha'n fheud thu gu bràth dol do neamh le bhi toirt umhlachd amhain do chuid diu': leugh *Salm* cxix. 6, 128, 160. *Eſec.* xviii. 21. Na ſaoile' neach air bith gur leor a chuid is ea-truime, 's is uſa dheana do aitheanta Dhia thoirt fainear, is na dleaſnais ſin tha draghail, no coſdail, no mi-thaitneach le'r natur a leige' ſeachad. Feumai tu an t iomlan diu' ghahhail, air neo gun bheag idir. An duin' a bhios air fhior-iompacha, ge d' raibh an fhaicill is mò air mu na dleaſnais is cuidrimiche, gidheadh tha ſuim aig a choinſeas cuideachd do na peacaidh is lugha, 's do gach aon dleaſnas, *Salm* cxix. 6, 113. *Mat.* xxiii. 23.

2. Cha'n e mhain gu feum thu 'n coimhead gu h iomlan, ach mar an ceadna " anns " gach aon am;" an docair is ann ſocair; am fliuch is ann tioram. Tha 'm fior iompachan tulchuiſeach na ſhlighe, ſeaſaidh e daingeann aig a roghainn, cha tionndaidh e chul-'aobh ris a ghaoith, is cha ghabh e cleachduinn an t ſaoghail arſon a chreideimh.

" Ghreimich

" Ghreimich mi ri d' theisteas ; coimheadai
" mi do reachd gu bràth gu crich mo
" shaoghail. Ghabh mi t aitheanta mar
" 'm oighreachd gu siorruith ; bheir mi do
" ghnà fainear do statuisean," *Salm* cxix.
31, 33, 44, 93, 111, 117. A nis cha'n ann
gu faoin a dh' fheumas tu so a chur romhad,
ach gu suidhichte 's gu daingeann. Thuirt
am mac eas-umhal " Theid mi, Thigh-
" earna," ach cha deachaidh e, *Mat.* xxi.
30. Bu mhaith a gheall iadsan a thubhairt,
" Gach ni labhras an TIGEHARN' ar DIA
" riutsa, ni sinne e." Agus theaga gu
raibh an run a reir an aidmheil ; ach nuair
a thainig a chùis gu àit' a deuchainn, bha e
soilleir nach raibh an cridhe togarrach gu
dheana mar a gheall iad, *Deut.* v. 27, 29.

3. " Thoir fainear na dleasnais araid sin
" is mò tha 'n aghai do chridhe, 's na
" peacaidh araid sin d'am mò do speis ; agus
" feuch am bheil do chridhe leagta ris a cheud
" chuid a dheana, 's a chuid eil' a sheachna."
Ciod tha thu 'g rà ri d' leannan peacai ; ri d'
pheaca prodhaiteach? Ciod tha thu 'g rà ri
dleasnais chosdail, chunthartach, agus shearbh
do d' natur ? Ma tha thu stad ann so, 's
nach eil thu cur romhad, le gras DHIA, an

shelo

fheoil aicheadh is dol air t aghai, tha do chridhe fathafd mi-fhallain agus cealgach, *Salm* xviii. 23. agus cxix. 6.

Seola X. " Thoir faicill nach cuir " thu dàil ann a t iompacha, 's gu cuir thu " mu thiomchiol gu grad agus gu dùrachd- " ach." " Rinn mi deifir, is cha d' rinn " mi maille," arfa *Daibhi'*, *Salm* cxix. 60. Cuimhnich le ball-chrith air ftaid nan òighean amaideach nach d' thainig gus an raibh dorus na trocair air a dhruideadh, *Mat.* xxv. 11. agus air *Felics* a chuir *Pol* air falbh gu am eile, nach deachai riamh a dheonacha dha, *Gniomh.* xxiv. 25. O thig aftigh, am feadh a theirear ris *an diugh*, eagal 's gu bi " na nithe fin a bhuincas do d' fhìth air am " falach gu fiorruith o d' fhuilean." An dràs tha trocair a' fuirgheadh ort; an dràs tha Criosd a' feithe' gu bhi grafmhor dhuit, agus Spioraid Dhia ri ftrì riut: an dràs tha coinnfeas ga d' bhrofdacha; an dràs tha am marga' fofgailte 's feudai tu ola fhaotainn ri cheannach: an dràs tha Criosd air a chur gu faor ann a d thairgfe. O grad dhean greim air cuire na trocair. O! gabh ris an dràs ma b' aill leat a dheana gu fiorruith. Ma chuireas tu cul ris a chuire fo,

feudai

feudai Dia mionnacha na fheirg nach blais thu gu bràth d'a ſhuipeir, *Luc.* xiv. 24.

Seola XI. " Feith gu coinnſeaſach air " an fhocal, mar mheadhon t iompachai," *Sheum.* i. 18, 19. 1 *Cor.* iv. 15. Feith, tha mi 'g rà, cha'n ann amhain gu bitheant', ach gu coinnſeaſach; le togra, rùn, dòchas agus fiughair gu bi thu air t iompacha leis. Do gach aon ſearmoin bu choir dhuit dol le leithid ſo do ſmuainte; " O, tha dochas " agam gu d' thig Dia nis aſteach; tha " dochas agam gur e 'n diugh an t am, " gur e ſo an duine leis an toir Dia dha-" thigh mi." Nuair tha thu teachd ionn-ſuidh orduighean, tog do chridhe ſuas mar ſo ri Dia; " A Thighearna, gu ma h i " ſo an t ſabaide, gu ma h e ſo an t am ſam " faigh miſe gràs gu m' ath-nuadhacha. O " biodh e air a rà, gu riabh air an la ſo neach " air a bhreith dhuitſa !"

Seola XII. " Aontaich leis an Spiorad " ſan uair an toiſich e ri oibreachadh air do " chridhe." Nuair a thòiſicheas e ri d' pheacai is ri d' ſtaid a leige' ris duit, O feuch nach caiſg thu e; ach oibrich maille ris, agus guidh air Dia an geur-mhothacha ſo thoirt air aghaidh ionnſuidh iompachai.

" Na

" Na mùch an SPIORAD," 1 *Teſſ.* 5. 19. *Na cuir doilghios* air bhith, no bacadh air. Feuch nach caiſg thu oibreacha, no gheur-mhothacha, le droch cuideachd no le dàmh-air ghnothaiche ſaoghalta. Nuair a mhoth-aicheas tu trioblaid air bith ort fein arſon peacai, no eagal air bith mu thiomchiol do ſtaid ſhiorruith, guidh air DIA nach deal-uich iad ſo gu brath ri d' choguis, gus an tarruing iad air falbh do chridhe gu buileach o pheaca, 's an toir iad thairis e dh' ionnſui CHRIOSD. Abair ris, " A THIGHEARNA, " gabh air t aghai le t obair, agus na ſguir " na meadhon. Ma tha thu faicinn nach " 'eil miſe fathaſd air mo lot gu leor, is " nach 'eil mi ſui bhriſte-cridhe gu leor " arſon mo pheacai, lot mi, THIGHEARNA, " ni's doimhne; ruig iochdar mo thruaill'-" eachd, agus claoi gu tur mo pheacai." Mar ſo thoir thu fein aſuas do oibreachadh an Spioraid, agus ſgaoil do ſhiuil a ghlacail a ghaoithe.

SEOLA XIII. " Cleachd urnaigh dhùr-" achdach ri DIA, gu curamach agus gu " coilionta." An ti nach 'eil ri urnaigh, cha'n 'eil ann ach peacach mi-naomh aingidh, *Iob* xv. 4. 's an ti nach 'eil coiliont' ann an

urnaigh

urnaigh, cha'n 'eil ann ach cealgair, *Iob* xxvii. 10. 'S e aon do na ceud nithe ſam bheil iompacha ſoilleir, gu cuir e daoine gu urnaigh, *Gniomh.* ix. 11. Air an aobhar ſin cuir thuſa mu thiomchiol 'an dleaſnais ſo: na leig le latha dol tharad anns nach cuir thu thaoibh cail-eigin do uine, moch agus an-moch, arſon aora ſuidhicht' agus ſoleimnt' a thoirt do DHIA ann an uaigneas. Air an doigh cheadna gach aon latha, gairm do theaghlach le cheile gu coilionta, gu aora thoirt do DHIA maille riut. Mo thruaighe thuſa ma gheibhear do theaghlach-ſa 'n àire' nan teaghlaiche ſin nach 'eil a' gairm air DIA, *Ier.* x. 25. Ach cuimhnich nach ruig cràbha fuar agus marbh leth an rathaid gu neamh. Bi durachdach agus dian-leantuinneach. Bheir dian-leanmhuin agus ſtrìdh amach buaidh; ach as eugais ſo cha toir thu gu bràth amach roighachd neimh, M*at.* xi. 12. Feumai tu cruai-ſpairn a dheana gu dol aſteach, *Luc.* xiii. 24. agus gleachd le deoir agus ath-chuinge, coſail ri *Iacob*, ma b' aill leat gu racha tu air falbh le beannacha, *Gen.* xxxii. 24. le *Hoſ.* xii. 4. As eugais gràis, tha thu gu ſiorruith caillte, 's air an aobhar ſin is eigin duit cur ma thiomchiol

thiomchiol, agus a chur romhad nach gabh thu diultadh. An duine ſin tha leagta ris ſo fhaotainn, d' an cainnt, " 'S eigin damh " gràs fhaotainn, is gu brath cha ſguir mi " gus am faigh mi e ; iarrui mi, feithi mi, " gleachdai mi ri Dia 's ri m' chridhe fein, " gus an dean e m' ath-nuadhacha le cumh- " achd a ghrais :"—'s e ſo an duine th' air an rathad dhireach gu gras fhaotainn.

Seola XIV. " Treig do dhroch chuid- " eachd, *Seanr.* ix. 6 agus ſeachainn gach " aobhar agus cion-fàth peacai," *Seanr.* xxiii. 31. Cha phill thu gu bràth o pheaca gus an ſeachainn thu gach ſlighe 's gach buaire tha ga d' tharruing d'a ionnſui. Gu bràth gus an àichei' thu thu-fein an fhad ſo, cha bhi sùil agam ri t iompacha. Ma bhios tu ri cluich' air a bhruaich, is a' cur do chois ann am beul an rib, theid t anam gu cinnteach a ghlaca. Nuair a bheir freaſdal Dia ſinn ann luib buairi' nach b' urra ſinn a ſheachna, feudai ſùil a bhi againn ri coghnadh araid, ann an gnathacha nam meadhona : ach nuair a bhuaireas ſinn Dia, le ruith d'ar deoin am builſgean cunthairt, cha'n 'eil e gealltuinn na leithid ſin do bhuaire gu cum e ſuas ſinn. Agus do na h

uile buaire, cha mhor gu bheil aon air bhith is cunthartaiche 's is meafa na droch cuideachd. O cia tric a mhilleadh leis fo a mhuinntir a b' fhearr coflas! O na h anama, na teaghlaiche, na h oighreachda, 's na bailtean a chaidh a mhille' leis fo! cia lion peacach truagh, bha air an dufga 's air an foillfeacha, direach ulla' gus an t Aibhifteir a threigfinn, is an deigh an cas a fhaoradh as a rib; is a bha na dheigh fin air fad air an tarruing air an ais, agus air an deana nan cloinn do ifrinn feachd uaire' nis mo na bha iad roimhe? Ann aon fhacal, cha'n 'eil earbs' air bhith agam afad, ni's lugha na chrathas tu dhiot do dhroch chuideachd. Tha CRIOSD ag rà riut mar thuirt e aon uair ann feadh eile, "Ma tha thu g am "iarrui-fa, leig leo fin falbh," *Eoin* xviii. 8. Ris fo tha t anam ann earbfa; treig iad fin, air neo cha'n fheud thu bhi beo, *Seanr.* ix. 6. Am bi thu ni 's meafa na 'n t animhidh, gu ruithe' tu air t aghai 's tu faicinn an TIGHEARNA le cloidhe' ruifgte fan t flighe? *Aireamh.* xxii. 33. Biodh na briathra fo air am buala gu domhain air do choguis, SGRIOSAR COMPANACH NAN AMADAN, *Seanr.* xiii. 20. Labhair DIA

M fo,

fo, agus co bhacas e? 'S an ruith thus' an' comhair do chinn gu leir-ſgrios, ann diagh do DHIA coilion rabha thoirt duit? Ma dh' atharraicheas DIA 'm feaſd do chridhe, chìtear e o mhùtha do chuideachd. O, fuathaich agus ſeachainn an ſlochd a ſhluig coilion mìle anam aſios gu truaighe. Biaidh e cruaidh ort gun amharus dol as; biaidh do chompanaich ri fanoid air do chrabha, 's ag oidheirpeacha do liona le fuath ann aghai diadhachd; mar ni mi-ſholaſach agus tuirſeach. Gnathaichidh iad gach miodal agus mealla nan innleachd; ach cuimhnich thuſa rabhadh an Spioraid naoimh: "A "mhic, ma bhroſduicheas peacaich thu, "na h aontuich leo: ma their iad riut, "Thig leinne, tilg do chrannchar aſteach "nar meaſg: na h imich ann ſan t ſlighe "maille riu; cum do chas air a h ais o'n "càſan; ſeachainn e, na ſiubhail ann, pill "uaithe, agus imich romhad: oir tha ſlighe "nan aingidh mar dhorchadas, cha'n 'eil "fios aca ciod tha toirt tuiſli dhoibh: tha "iad a' luidhe' 'm plaid arſon fala, 's a' "luidhe' 'n uaigneas arſon an anama fein," *Seanr.* i. 10—18. agus iv. 14—19.

Mar ſo dh' innis mi dhuit ciod is eigin duit

duit a dheana chum bhi air do ſhabhala. Nach toir thu geill do ghuth an TIGHEARNA? nach eirigh thu 's nach cuir thu mu thiomchiol na h oibre? O dhuine, ciod am freagra bheir thu ſeachad, no ciod an leth-ſgeul a bhios agad, ma bhàſaicheas tu le h aingealtachd air a cheann mu dheire, 'n diaigh dhuit eolas fhaotainn air ſlighe na beatha! Cha'n 'eil eagal orm gu d' theid thu air ſeacharan, mur dean do neo-churam agus do leiſg fein do mhille', le dearmad a dheanadh air na meadhona ſin a chaidh co ſoilleir a ſheola dhuit. Duiſg mata, O Iunndaire, 's leig air t obair; tòiſich agus bi deanamh, is bithidh an TIGHEARNA maille riut.

## C A I B. VII.

*Ann ſa bheil Argumeinte gu Iompacha.*

GE d' bu leor na chaidh a chur an ceill cheana, mu thiomchiol *feumalachd an iompachaidh*, agus *truaighe na muinntir neo-iompaichte*, gu thoirt air creatuir reuſant' air bith cur mu thiomchiol grad phille' ri DIA, gidheadh o'n tha fios agam gu bheil cridhe 'n duine co aingidh agus do-lubai,

 mheas

mheas mi iomchui cuid argumeinte gu iompacha, thoirt ſeachad ann deigh nam meadhona 'snan ſeolaidh a chaidh ainmeacha cheana.

" A THIGHEARNA, na treig mi nis ann " am oidheirp dheireannaich: mata anam " air bith a leugh gu nuige ſo, 's nach d' " fhuair fathaſd mothacha; 'nis a THIGH- " EARNA, dean greim air agus dean t obair. " A nis glac a chridhe 's dean ſtrì ris, gus " an abair e *Thug thu buaidh, oir is treiſe* " *thu na miſe.*—A THIGHEARNA, nach d' " rinn thu dhiomſa iaſgair dhaoine, agus " ſhaoithrich mi fad na h uine, 's cha do " ghlac mi bheag. Och! gu caithinn mo " ſpionna gun ni air bith do bhuannachd! " A nis nuair tha mi toirt na h urchair mu " dheire, ſeas thus' a THIGHEARN' IOSA, " air an tràigh, agus ſeol dhomh cionnus " agus c' ait' ann ſgaoil mi mo lion. Cuid- " ich leam na h anama ſin air a bheil mi 'n " tòir a chuartacha le argumeinte, co laidir " 's nach feud iad do las. A nis, a THIGH- " EARNA, thoir dhomh moran anama, nis " thoir dhomh tarruing phailt! O THIGH- " EARNA DHIA; cuimhnich orm, guidheam

ort,

" ort, agus neartuich mi ach an aon uair
" ſo, O mo Dhia !"

O cia lionar na h argumeinte dh' fheudainn a ghnathacha ſa ghnothach ſo ? Ma tha gliocas air bith ſan t ſaoghal, is e ſo e, aithreachas a dheana 's teachd aſteach : ma tha ni air bith ceart, ma tha ni air bith reuſanta, 's e ſo e : 's ma tha ni ſam bith ann ſan t ſaoghal, a tha cuthaich agus amaideach agus mi-reuſanta, 's e thu bhi *dol air t aghaidh ann ad ſtaid neo-iompaichte.* Guidheam ort mata, mur bu mhaith leat thu fein a ſgrios gu toileil, ſuidh aſios, agus cuidrimich, leis na chaidh a rà cheana, na h argumeinte ſo leanas.

1. " Tha 'n Dia chruthaich thu gu ro-
" ghaſmhor a' toirt cuiri' dhuit."

(1.) " Tha a natur iochdmhor agus troc-
" aireach ga d' chuireadh." O cia iochdmhor agus teo-chridheach Dia ; cia pailt, oſcionn a bheag air bith is urra ſinn' a ſmuainteach, a throcair ! Tha i ni's airde na neamh, ciod a dh' fheudas ſinne dheana ? ni 's doimhne na ifrinn, ciod a dh' fheudas ſinne thuigſinn ? *Iob* xi. 7, 8, 9. " Tha e làn do iochd
" agus do ghràs ; fad-fhulangach, agus
" ſaibhir an' trocair." *Salm* lxxxvi. 15. Nach

laidir an argumeint so gu peacaich a tharruing da ionnsui? "Pillibh ris an Tigh- "earna ar DIA oir tha e iochdmhor agus "trocaireach, mall a chum feirge, agus "saibhir ann an gràs." "Co an DIA is "cosail riutsa, a mhaitheas aingidheachd?" *Mic.* vii. 18.—O pheacacha, faicibh ciod an DIA ris a bheil ur gnothach: ma 's e 's gu dean sibhs' ach pille', "pillidh esan a rìs "agus ni e iochd oirbh: ceannsuichidh e "ur n eas-aontais, agus tilgidh e ur peac- "aidh ann an doimhne na fairge," *rann* 19. "Pillibh riumsa, arsa TIGHEARNA nam "feart, agus pillidh mise ribhsa," *Mal.* iii. 7. *Sech.* i. 3. Cha'n e idir meud na baralach a th' aig peacaich air trocair DHIA tha gam milleadh, ach gu bheil iad dio-chuimhneach air a cheartas, agus earbsach a trocair air sheol nach 'eil i air a gealltuinn. Ge d' tha throcair oscionn smuainte, *Isai.* lv. 9. mòr, 1 *Chron.* xxi. 13. lionmhor, *Neh.* ix. 19. caomh, *Salm* xxv. 6. cinnteach, *Isai.* lv. 3. siorruith, *Salm* ciii. 17. *Isai.* liv. 8. gheibh thusa còir air an iomlan, mas e 's gu pill thu —Am bheil thu toileach teachd asteach mata? Feuch, chuir DIA uabhasan a thaoibh, chuir e suas cathair throcair, tha

e sìneadh amach ſlait-ſhuaicheantais a ſhìth; bean d'i agus bi beo. An deanadh duine trocaireach a namhaid a mharbhadh, agus e na luidhe' aig a chaſaibh, ag aideachadh a chionnta, 's a' guidhe' trocair? Nach lugha gu mor a ni DIA nan gràs?—Cuimhnich ciod e ainm, *Exod.* xxxiv. 7. agus ſioſracha nan naomh, *Neh.* ix. 17.

(2.) "Tha na h uile gairm agus gealla "ſolaſach a tha e toirt duit ga d' chuireadh." O cia durachdach tha throcair ga d' leantuinn! cia teann, cia togarach tha i 'n tòir ort! "Pill, *Iſrael* chùl-ſleamhnach, ars' "an TIGHEARNA, agus cha toir mis' air "mo chorruich tuiteam ort; oir tha mi "trocaireach ars' an TIGHEARNA, 's cha "ghlei mi gu ſiorruith mo chorruich; amhain "aidich do chionnta. Pillibh, O chlann "chùl-ſleamhnach, ars' an TIGHEARNA, "oir tha miſe pòſda ribh; pillibh, agus "leighiſidh mis' ur cul-ſleamhnachai." *Ier.* iii. 11—14, 22. "Mar is beo mi, ars' an "TIGHEARNA DIA, cha'n 'eil tlachd "agams' am bàs an aingidh, ach is i mo "roghainn gu pilleadh e o ſhlighe, 's gu "biodh e beo. Pillibh, pillibh o'r droch "ſhlighibh, oir ciod uime bhàſaicheas ſibh,

" O thigh *Israel?*" *Esec.* xxxiii. 11. " Ma
" philleas an t aingidh o uile pheacaidh a
" chuir e 'n gniomh, is gu coimheid e mo
" reachdsa uile, 's gu dean e an ni sin a
" tha dleasnach agus ceart, bithidh e gun
" amharus beo, cha'n fhaigh e bas. Cha
" toirear iomra ris air uile pheacaidh a
" chuir e 'n gniomh; na fhireantachd a
" rinn e, bithidh e beo. Pillibh, agus
" tiondaibh o'r peacai, 's mar sin cha dean
" aingidheachd ur sgrios. Cuiribh air
" falbh ur n uile pheacaidh, is deanuibh
" dhuibh fein cridhe nuadh agus spiorad
" nuadh, oir ciod uime bhasaicheas sibh,
" O thigh *Israel*, oir cha'n 'eil tlachd agams'
" am bàs an neach a bhasaicheas, ars' an
" Tighearna Dia, air an aobhar sin pillibh
" sibh fein, agus bithibh beo." *Esec.* xviii.
21, 23, 30—32.

O cia trocaireach na briathra so! guth Dhia, agus cha'n e guth duine! Cha'n e so bèus daoine, gu'n iarradh an t uachdaran an' deigh na traill' a chuir corruich air. O gun eisde' tusa 'n diugh a ghuth, nuair tha e ga d' leantuinn agus a' furail trocair ort!

2. " Tha geatai neimh air am fosgla dhuit,

" is na doirſe ſiorruith air an ſgaoile' gu " fairſing, a chum as gu feuda' tu dol " aiſteach do rioghachd DHE." Tha CRIOSD a nis a' labhairt riut mat a rinn *Ieſebel* ri *Ahab*, " Eirigh agus gabh ſeilbh," 1 *Righ.* xxi. 15. Gabh fealla do ghloir an t ſaoghail eile mar tha i air a leige' ris ann ſan t ſoiſgeul, dirich *Piſgah*, ſliabh nan geallaidhean, is tog ſuas do ſhuil gu deas is gu tuath, gu 'n ear is gu 'n iar, agus faic am fearann maith ſin tha 'n taobh thall do *Iordan*, 's an ſliabh maith ſin; feuch pharras DE, air uiſgeacha le ſruthaibh gloire. Eirigh, agus imich feadh an fhearainn, air fhad agus air a leud, oir am fearann a tha thu faicinn, bheir DIA gu ſorruith dhuit e, mas e 's gu pill thu, *Gen.* xiii. 14, 15, 17. Ceadaich dhomh a rà riut, mar thuirt *Pol* ri *Agrippa*, " Am bheil thu creidſinn nam Fàidhean?" Ma tha thu do rìreadh a' creidſinn, dean ach fealla ghabhail do " na nithe gloirmhor " ſin a th' air an labhairt mu thiomchiol " cathair an DE bheo." *Salm* lxxxvii. 3. 's biodh fios agad gu bheil iad ſin uile 'n ſo air an tairgſe' dhuit an' ainm DHIA: co cinnteach as is beo DIA, buinidh iad gu ſorruith

 dhuitſa,

dhuitſa, ma philleas tu 's ma bhios tu air t iompacha.

Feuch a chathair ſin aig a bheil gloir mar ſholus, agus Dia mar theampul! Feuch a geatai ſgaoilte, 's gach aon a faotainn cuiri' gu ſaor gu dol aſteach! " O amadana, 's " mall-chridheach gu creidſinn!" an cuir ſibh cùl ri gloir ſhorruith? an diult ſibh dol aſteach gu phàrras, nuair tha'n cloidhe' laſrach ſin a chuireadh aon uair gu'r cumail amach, an' dràs, mar gu b' ann, ga'r n iomain aſtigh? Ma dhiultas, an dara cuid cha'n 'eil creideamh agaibh, air neo cha'n 'eil ciall agaibh.

Nach dean ſibh ach aire thoirt do na nithe ſin, a th' air an tairgſe' dhuibh: " rioghachd gloire," 1 *Teſſ.* ii. 12. " riogh" achd sìth," *Rom.* xiv. 17. " rioghachd " ſhiorruith," 2 *Pead.* i. 11. O rioghachd bheannuichte gun amharus! ann ſo gabhai tu cònuidh; ann ſo riaghlai tu gu ſiorruith, agus cuiri Dia thu d' ſhuidhe' air ri-chathair gloire, *Mat.* xix. 28. Cuiridh e le laimh fein crùn rioghail air do cheann, is cha'n e crùn ſgithich; oir ann ſan aite ſin cha bhi peaca, 's ni mò bhios fulangas, *Taiſb.* xxi. 27. agus xxii. 3—5. " Cha'n e crùn òir

(oir

(oir cha bhi meas air bith air ſo ſan là ſin,) ach " crùn beatha," *Sheum.* i. 12. " crùn " ſireantachd," 2 *Tim.* iv. 8. " crùn gloire," 1 *Pead.* v. 4. ſeadh, " cuiri tu umad gloir " mar thruſgan," 1 *Cor.* xv. 43. agus " deal- " rui tu mar a ghrian ſna ſpeuraibh, ann " an gloir t Athar," *Mat.* xiii. 43. Amhairc a nís air do cholainn ghraineil, air a chrèi ſin a bhios na lòn do na daolaibh : biaidh a cheart fheoil, a cheart chrè ſo ni's dealruiche na na reultan, *Dan.* xii. 3.—Ann ath-ghair- rid, biaidh tu air do dheana " coſail ri " Aingle DHE," *Luc.* xx. 36. agus " dearc- " ai tu air a ghnùiſ-ſan ann am rean- tachd," *Salm* xvii. 15. Amhairc a nis ann taobh aſtigh dhiot, agus innis domh, Am bheil thu fathaſd a' creidſinn ? Mur 'eil, is eigin do d' choguis a rà gur *an-creidcach* thu, oir is e ſo Focal DE.

Ach ma their thu gu bheil thu creidſinn, innis domh nis, ciod e do rùn. An gabh thu ris an ni ſo tha d' thairgſe mar do ſhonas ? An cuir thu cul ri d' phrodhait pheacaich, ri d' ſholas toirmiſgt'? An ſaltair thu air urram an t ſaoghail ; an ſpion thu thu-fein a' glacaibh do ſholais ? Am bheil thu toileach gabhail ri malla 's ri bochduinn,

ma tharlas iad ort ann ſan t ſlighe gu neamh, agus CRIOSD a leantuinn le caithe-beatha iriofal agus fein-aich'eil? Ma tha, is leats' an t iomlan, agus is leat e gu ſiorruith.

Nach gloirmhor mata na bheil a d'thairgſe? Nach airidh air damnadh eſan a theid air aghai 's a bhaſaicheas, nuair tha ſo uil' aig' arſon a thogail? An gabh thu DIA air fhacal? An leig thu uait do ghreim do'n t ſaoghal, an glan thu do lamhan o 'n pheaca, 's an dean thu greim air a bheatha mhair-theannaich? Mur dean, innſeadh do choguis duit mur 'eil thu air dhiobhail ceille, nuair tha thu deana dearmaid air roghainn co maith, leis am feuda tu bhi ſona gu ſior-ruith.

3. "Bheir DIA ſochairean do-labhairt "duit ſan t ſaoghal a tha lathair, 1 *Cor.* "iii. 22. *Eabh.* xii. 22—24. Ge d' raibh "iomlaineachd do ſhonais air a ghleidhe' "gu ſaoghal eile, gidheadh bheir DIA dhuit "nithe nach 'eil ſuarach an laimh."

Saoraidh e o thraillealachd thu, *Eoin* viii. 36. ſpionaidh e thu a' glac an leoghainn; *Col.* i. 13. bruthaidh an nathair do ſhail, ach bruthaidh tuſa a' ceann, *Gen.* iii. 15. ſaor-aidh e thu o 'n t ſaoghal olc a tha lathair,

*Gal.*

*Gal.* i. 4. Cha dean focair do fgrios, agus cha dean dòcair do fgaradh uaithe-fan, *Rom.* viii. 35--38. faoruidh e o chumhachd na h' uaighe thu, *Salm* xlix. 15. agus ni e righ nan uabhas na theachdaire sìth dhuit. Bheir e air falbh am mallachd o'n chrann-cheufai; *Salm.* cxix. 71. bheir e air docair agus triob-laid fein am moll a fhèideadh air falbh, is an inntin a ghlanadh, *Dan.* xii. 10. *Ifai.* xxvii. 9. Ni e do thearnadh o dhìte 'n lagha, 's am mallachd a thionnda gu bhi na bheannacha dhuit, *Rom.* vi. 14. *Gal.* iii. 24. 'S ann aige tha iuchraichean a bhais agus na h ifrinn, agus is e dhruideas agus cha'n urra neach fofgla, *Taifh.* iii. 7. agus i. 18. druid-idh e am beul *fo*, mar a rinn e aon uair beul nan leoghann, *Dan.* vi. 22. air chor as nach bi thus' air do chiurra leis an dara bàs, *Taifh.* ii. 11.

Ach cha'n e mhain gu faor e o thruaighe thu; bheir e dhuit mar an ceadna fochair-ean do-labhairt. Bheir e e-fein duit; biaidh e na charaid agus na Athair dhuit, 2 *Cor.* vi. 18. is grian agus is fgiath dhuit e, *Salm* lxxxiv. 11. ann aon fhacal, biaidh e na DHIA dhuit, *Gen.* xvii. 7. agus ciod tuille, dh' fheudar a ràð? Ni e dhùit gach ni dh' fheudas

fheudas DIA fein a dheanadh. Esan aig am bi righ mar athair no mar charaid, biaidh sùil aige ri gibhtean rioghail uaithe. Ach ciod iad prionnsuidh agus righre talmhaidh air an coimeas ri DIA! Mar tha esan neo-chriochnach an' gloir is an cumhachd os-cionn an duslaich so, is amhlui bheir e da rèir sin sonas neo-chriochnach da luchd-muinntir oscionn ni 's urr' iadsan a thoirt do'n mhuinntir d'am bheil spèis aca.. "Bheir e "dhuibh gràs is gloir, is cha chum e uaibh "aon ni maith," *Salm.* lxxviv. 11. Gabhaidh e sibh nur n oighreachan air a gheallaidhean, *Eabh.* vi. 17. agus daighnichidh e leibh a chumhnanta gu siorruith, *Ier.* xxxii. 40. Ni e ur saoradh o gach ni is urra 'n lagh, a choguis, no an t Aibhisteir a chur nur n aghai, *Rom.* viii. 33, 34. Bheir e dhuibh saor chomas teachd na fhianuis, gabhaidh e ri'r pearsa, 's eisdidh e ur n urnaigh, *Eph.* iii. 12. agus i. 6. 1 *Eoin* v. 14. Gabhaidh e cònuidh maille ruibh, bheir e dhuibh a rùn, agus cumaidh e co-chomun coiliont agus cairdeil ri'r n anam, *Eoin* xiii. 23. agus xv. 15. 1 *Eoin* i. 3. Biaidh a chluas fosgailte, biaidh a dhorus fosgailte, 's biaidh a stòr fosgailte 's gach aon am

dhuibh.

dhuibh. Biaidh a bheannacha do ghnà maille ribh, agus bheir e air na h uile nithe co-oibreacha chum ur maith, *Salm.* cxv. 13. *Rom.* viii. 28.

4. " Tha cumhanta na trocair air a thoirt " co iosal air arson as a tha e comasach." Chrom DIA arson pheacach co iosal as a dh' fheudadh e. Cha'n fheud e bhi na ùghdar peacai, no smal a tharruing air gloir a naomhachd; agus, gun so a dheana, cionnus a dh' fheudadh e teachd ni b' isle na rinn e? Leig e dheth nithe ea-comasach a cheud chumhnainte, *Ier.* iii. 23. *Mar.* v. 36. *Gniomh.* xvi. 31. agus iii. 19. *Seanr.* xviii. 13. Cha'n 'eil e 'g iarruidh oirbh ni air bith mi-reusanta no ea-comasach mar chumhnanta beatha. Fui 'n cheud chumhnanta bha da ni mar fhiacha oirbh; 1. " Làn-" dioladh a thoirt do cheartas DE arson " peacai na h uine chai seachad." 2. Umh-" lachd fhoirfe agus iomlan a thoirt nur " pearsai fein do gach puinc do'n lagh, " ann san uine ri teachd." Bha iad so le cheile neo-chomasach dhuinne, *Rom.* viii. 3. ach feuch co trocaireach as a rinn DIA 'n isleachadh. An làn-diola sin a dh' fheudadh e iarruidh oirnc, tha e toileach a ghabhail

o'n

o'n Urras ſin a rinn e fein a dheaſacha, 2 *Cor.* v. 10. Tha e 'g innſe' gu d' fhuair e diola, *Iob* xxxiii. 24. 1 *Tim.* ii. 6. 's nach 'eil e 'g iarrui ni air bith oirbh ach gabhail r'a Mhac, is gu bi e "na fhireantachd agus "na ſhaoirſe dhuibh," *Eoin* i. 12. 1 *Cor.* i. 30. Agus arſon umhlachd ſan uine ri teachd, tha e toileach aontacha le 'r n an-'uinneachd, is gun bhi ro-theann gu 'r failinn a chomharacha. Cha'n 'eil e ſeaſamh aig foirfeachd mar chumhnanta beatha. Ge d' tha e 'g innſe' gur e ſo a dhlighe, tha e toileach treibh-dhireas a ghabhail na àite, *Gen.* xvii. 1. *Seanr.* xi. 20. Ge nach urr' thu 'n t ainmheach air fad a phaighe', gabhaidh e uait a reir do chomais; an toil arſon a ghniomh, agus an rùn arſon a choilionai, 2 *Cor.* viii. 12. 2 *Chron.* vi. 8. *Eabh.* xi. 17. —Seadh, ma thig ſibh da ionnſui trid CHRIOSD, is gu ſocruich ſibh ur cridhe chum a thoileacha, 's gu dean ſibh ur n uile dhicheal na ſheirbheis, bheir e cliu agus duais dhuibh, ge d' raibh an ſoitheach air a mhille' nur lamhan.

O! ſmuainichibh air iochd ur cruthai 'ir; leigibh dhomh a rà ribh mar a thuirt a ſheirbhiſeach ri *Naaman*, 'O athair, nan abradh

abradh am faidh riut ni mor eigin a dheana, nach deana tu e? nach mò gu mor na ſin nuair tha e 'g rà ruit amhain Ionnuil agus bi glan? 2 *Righ.* v. 13. Nan iarra DIA ni eigin teann cruaidh agus eagalach air do laimhſa chum dol as o dhamna ſiorruith, nach deana' tu e? Ge d' iarradh e ort do laithean air fad a chaithe' ri bròn ann am fuar-fhaſaich, thu fein a chlaoi le gort, no "toradh do chuirp a thoirt ſeachad arſon "peaca t anama," nach gabha' tu gu toileach ſlainte ſhliorruith, ge b'e ſo fein an cumhuanta? Nan deana do chruthai'ear air an do chuir thu corruich, do chumail rè aon bhliadhna, air leabai chraidh, agus an' ſin iarruidh ort do pheacaidh a threigſinn, gabhail ri CRIOSD, agus ſeirbheis a thoirt da car beagan do bhlia'nai, mar tha e cur mar fhiach' ort ſan t ſoiſgeul, air neo luidhe' ſan ſtaid ſo fad ſaoghal nan ſaoghal, nach gabha' tu gu toileach an cuire, gun fhuireach fada ſan ioma-chomhairle? O pheacaich, pill agus bi beo; c' arſon a bhaſaicheas tu, nuair tha beatha ri faotainn arſon a gabhail; nuair tha trocair, mar gu b' ann, a grioſadh ort gun a diulta? Nam b' urr' thu rà gun amharus, "A THIGHEARNA,

" bha fios agam gu bu duine cruai thu?" *Mat.* xxv. 24. Bha ni eigin do leth-fgeul agad; ach nuair a dh' ìflich Dia neimh e fein co mor, is a chrom e co iofal, co 's urra fmid a rà as do leth, mas e 's na dheigh fin uile gu feas thu mach?—Os-barr,

5. " Far am bheil thufa lag, tha Dia " tairgfe' dhuit grais a chum do dheana " comafach." Shìn mi mach mo lamh, is " cha d' thug aon neach fainear," *Seanr.* i. 24. Ge d' tha thu air do thilge' fan t flochd thruaighe fin, as nach urr' thu fein gu bràth teachd amach, gidheadh tha Criosd a' tairgfe' coghna leat; tha e fineadh amach a laimhe dhuit, is ma bhafaicheas tu 's ann a chionn gu bheil thu cur cuil r'a chuideacha. " Feuch, tha mis' am fheafamh aig " an dorus agus a' bualadh, ma dh' fhofglas " neach air bith dhomh, thig mi 'fteach," *Taifb.* iii. 20. Ciod e ge d' raibh thu bochd agus truagh, agus dall, agus ruifgte? tha Criosd a tairgfe' leighis arfon gach aon do t uireafuibh, tha e furail ort fhireantachd agus a ghràis. " Comhairlicheam dhuit òr " a cheannach uamfa, chum 's gum bi thu " faibhir; agus trufgan geal, a chum 's gun " còdaichear thu; agus ung do fhuille le

2 sàbh-

" ſàbh-ſhùl a chum 's gur lèir dhuit," *Taiſb.* iii. 17, 18. Am bheil thu cur an' ceill gu bheil ſo cruaidh a chionn nach 'eil agad ni air bith leis an ceannuich thu ? Ma tha, biodh fios agad gu bheil an ceannach ſo " gun airgiod agus gum luach," *Iſai* lv. 1. Tha e ri fhaotainn le iarruidh agus le ghuidhe', trid gnàthacha durachdach agus coilionta nam meadhona ſin a dh' orduich Dia, *Seanr.* ii. 3, 4. Tha Dia 'g iarruidh ort eolas a ghabhail air, agus eagal a bhi agad roimhe. Am bheil thu 'g rà gu bheil t inntin dall is do chridhe cruaidh, air chor as nach'eil thu comaſach air ſo a dheana? Tha mi 'g innſe' dhuit gu bheil Dia tairgſe' t inntin a ſhoillſeacha, 's eagal-ſan a chur ann ad chridhe; ma 's e ſo do roghainn, *Seanr.* i. 29. " Do bhri' gu d' fhuathaich " iad eolas, agus nach do roighnich iad " eagal an Tighearna;" ſo far am bheil an fhailinn. Air chor as ma bhios daoine nan coigrich air Dia, agus aineolach, gur ann a chionn nach 'eil " toil ac' eolas a " ghabhail air a ſhlighe," *Iob* xxi. 14. " Ma " tha thu 'g èigheach ann deigh eòlais, ma " tha thu ga iarrui mar airgoid, *&c.* ann ſin " tuigi tu eagal an Tighearna, 's gheibh

" thu eolas Dhia," *Seanr.* ii. 3,—5. Nach maith an tairgſe ſo? " Pillibh air 'm " achaſan-ſa, feuch, doirti mi mach mo " ſpiorad chugaibh," *Seanr.* i. 23. Ge nach urra ſibh ni air bith a dheanadh uaibh fein, gidheadh feudai ſibh na h uile nithe dheana le Spiorad-ſan ga'r cuideacha; 's tha e tairgſe' dhuibh a choghnai, trid gnathacha dicheallach air na meadhona. Tha Dia 'g iarruidh oirbh " ſibh fein ionnlad agus a " ghlanadh," *Iſai.* 1. 16. tha ſibhs' ag rà gu bheil ſibh co neo-chomaſach air ſo, 's a tha 'n liobard air a bhreice chur uaithe, *Ier.* xiii. 23. Ach tha Dia tairgſe' ur glanadh, air chor as ma bhuainaicheas ſibh neo-ghlan, gur ann le'r n an-toil fein a thachras e. *Eſec.* xxiv. 13. " ghlan mis' thu, agus cha " raibh thu glan," *Ier.* xiii. 27. " O *Ieruſalem*, nach bi thu air do dheana glan? " c'uin idir a bhitheas e?" Tha Dia ag feithe' gus an aill leibh bhi air ur glana, gus an gabh ſibh a thairgſe, 's gus an leig ſibh leis na nithe ſin a dheanadh annaibh agus air arſon, nach urra ſibh a dheanadh air arſon fein. Cha'n 'eil fios agaibh ciod a ni Dia air ur n ath-chuinge, ma leanas ſibh e gun fhois, agus ma bhuanaicheas ſibh

ann

ann urnaigh, *Luc.* xi. 8 agus xviii. 5. Ge d' eisd e ribh tamul, gidheadh beir e freagra dhuibh ann am iomchui, 's ni e mu dheire trocair oirbh; oir cha d' iarr neach riabh gnuis DIA *Iacob* ann diomhain, *Isai.* xlv. 19.

---

## CO-DHUNADH *an Iomlain.*

ANis, mo bhraithre, leigibh ris domh ur n intinn: ciod tha sibh a cur ro'-ibh a dheanadh? An d' theid sibh air ur n aghai 's am basaich sibh? no, an cuir sibh mu thiomchiol iompachaidh iomlain agus ghrad, 's an dean sibh greim air a bheatha mhairtheannaich? Cia fhad a ni sibh maill' ann an *Sodom?* "Cia fhad a sheasas sibh "eidir da bharail?" 1 *Righ.* xviii. 21. Am bheil sibh fathasd ann ag co dhiu' 's e CRIOSD no *Barrabas*, co dhiu' 's e solas no claoi, co dhiu 's e fearann *Chabul*, 1 *Righ.* ix. 13. no pharras DE, roghainn is taitniche? —Am feud thu bhi 'n amharus air bith co dhiu 's fearr *Abana* agus *Pharphar*, aimhniche *Dhamascuis*, na uile shruthaibh *Edein*; no co dhiu 's fearr clàbar a pheacai na uisge

na beatha, glan mar ghloine, teachd amach o ri'-chathair DHIA 's an Uain? An urr' an ſaoghal gun amharus na nithe ſin a dheanadh air do ſhon a ni CRIOSD? An ſeas e laimh riut fad ſiorruitheachd? An d' theid ſolas, fearann, ionmhus agus urram aſios do' n uaigh leat? *Salm* xlix. 17. 1 *Tim.* vi. 7. Mur d' theid, nach iomchui ſealltuin mu'n cuairt arſon ni eigin a leanas riut? Ciod is ciall duit a bhi ſan ioma-chomhairle mar ſo, air t ais agus air t aghai? A chlann amaideach! cia fhad a dh' fhanas ſibh mar ſo ſan eidirrionn? An eigin domh ur fagail air a cheann mu dheire coſail ri *Agrippa*, gun bhi ach dlù air bhi nur Crioſdui'ean? Ma dh' fhagas mi 'n ſo ſibh, tha ſibh gu bràth caillte; mur Crioſdui'ean ſibh gu h iomlan, cha Chrioſdui'ean ſibh idir. Tha leth-rùn agaibh ur caithe-beatha neo-churamach a leige' dhibh, is cur mu thiomchiol giulain naoimh agus fhaicillich; b' fhearr leibh gu biodh ſibh coſail ri cuid eile, 's gu b' urra ſibh a dheana mar a ni iadſan: ach cia fhad a dh' fhanas ſibh aig a leithid ſo do rùn faoin is do ghuidhe dhiomhain? C' uin a thig ſibh gu rùn lan, daingean agus tul-chuiſeach a bhi nur Crioſdui'ean do rireadh? Nach

'cil

'eil ſibh faicinn mar tha 'n t Aibhiſteir ga'r mealla le bhi toirt oirbh dàil a chur nur n iompacha? Cia fhad a chum e cheana ſibh ann ſlighe 'n aimhleis? Cia lion bliadhna bha ſibh a' cur ro'ibh leaſacha? Ciod nan deana DIA ur gearra ſios ann ſan uine ſo?

Guidhim oirbh na cuiribh air falbh mi gun fhreagra: na tugaibh iomra air an uine ri teachd; is eigin domh ur toil fhaotainn air ball. Mur 'eil ur rùn ſuidhichte nis, nuair tha DIA ri ſtrì ribh, tha e moran ni's ea-coſlaiche gu bi ſibh toileach na dheigh ſo, nuair a bhios na ſmuainte ſo air dealacha ribh, 's a bhios ſibh air ur cruadhacha trid mealltoireachd a pheacai. An sìn ſibh dhomh ur lamhan? an toir ſibh ſeilbh do'n TIGHEARN' IOSA gu h ullamh is gu h iomlan? Am bheil ſibh toileach ſibh fein a naſgadh an' cumhnanta ris? Ciod tha ſibh ag rà? Ma tha ſibh fathaſd a' cur dàil ſa chùis, chaill miſe mo ſhaothair, is thig gach ni rinn mi gu neo-brigh. Guidhim oirbh, na leigibh dha ſo tachairt: thigibh; tilgibh aſteach ur crannchar; deanaibh roghainn: " So an t am taitneach, ſo latha na ſlainte; " an diugh ma dh' eiſdeas ſibh a ghuth."— Com' nach b' e ſo an là o'n tionnſgain do

ſhonas? Com' an gabha tu do dhanadas fuireach la ni 's faide ſa chunthart eagalach a bheil thu? Ciod nan iarra DIA air an oi'che ſo uait t anam? " O gu b' aithne " dhuit, an ad là ſo fein, na nithe bhuineas " do d ſhith, mu'm bi iad air am falach od " ſhuilibh," *Luc.* xix. 42. 'S e ſo do la, 's cha'n 'eil ann ach la, *Eoin* ix. 4. Fhuair daoin' eil' an latha fein, is fhuair iad na dheigh ſin am bine, 's tha thus' a nis air do thoirt ionnſuidh an t ſaoghail a thilgeil do chrannchair arſon ſiorruitheachd. Cuimhnich gur ann ri d' ghiulan ann dràs tha do chor fad ſaoghal nan ſaoghal ann earbſa. Mur dean thu roghainn ghlic an dras, tha thu caillte gu ſiorruith. Bi faicilleach mata mu d' roghainn, oir biaidh do chor da reir gu ſiorruith ſuthainn, *Luc.* x. 42. agus xvi. 25. *Seanr.* i. 27—29.

'S am bheil ſo gun amharus fior? Am bheil beatha agus bàs ad roghainn! Seadh, tha e co fior as a dh' fheudas firinn a bhith, *Deut.* xiii. 14. c' arſon mata nach bi thuſa ſona? Ciod ach do dhearmad no do dhiulta toileil fein is urra do bhaca. " Feuch ann " ſo tha uiſge," (ars' an Caillteanach ri *Philip*) " ciod a bhacas miſe bhi air mo

" bhaiſte'?"

" bhaiſte'?" Air an doigh cheudna, feudai miſe rà riutſa, Feuch ann ſo tha CRIOSD, ann ſo tha trocair, maitheanas agus beatha; ciod a bhacas tuſa bhi air do ſhaora 's air do ſhabhala? O pheacaich! an loiſg thuſa, 's do mhaitheanas ad thairgſe? Nach toir thu ſuas thu fein do CHRIOSD, nach cuir thu cùl ri d' pheacai, nach àicheidh thu thu-fein, 's nach tog thu chuing is an crann-ceuſaidh, agus theid an latha leat. Seadh, ma ni thu ſo, is leat CRIOSD, maitheanas, sìth, beatha, ſonas, na h uile nithe. 'S nach maith is fhiach dhuit gabhail ri leithid ſo do thairgſe? C' arſon a ſheaſas tu ann ag, no an' ioma-chomhairle? Am bheil ag air bith nach fearr DIA na diombanas, agus gloir na peaca? C' arſon a threigeas tu do ſhonas, is a pheacaicheas tu 'n aghai t anama fein? C' uin a chrathas tu dhiot do leiſg, is a chuireas tu do leth-ſgeula air cùl? " Na maoi' thu fein as an la-maiach," oir cha'n 'eil fios agad c' ait am feud an oi'che nochd do thaſgaidh, *Seanr.* xxxii. 1.

A mhuinntir mo ghraidh, tha 'n Spiorad naomh ann dràs a' ſtrì ribh, ach cha dean e ſtrì ribh an' cònuidh.—Nach do mhothaich thu, dhuine, do chridhe blàth leis an fhacal,

is nach beag nach do chuireadh mar fhiacha ort do pheacaidh a threigſinn is teachd ionnſui DHIA ? Nach do mhothaich thu cuid do ſmuainte maith a' gluaſad ad chridhe, bha toirt rabhai dhuit air do chunthart, is ag innſe' dhuit c' ait an criochnaiche' do ghiulan mi-fhaicilleach agus aingidh? Theaga gu bheil thu coſail ris an leanabh *Samuel*, aig nach raibh fios, nuair a ghlaodh DIA ris aon uair agus a rìs, gu b' e guth an TIGHEARNA bha ann, 1 *Sam.* iii. 6, 7. Gidheadh is iad na ſmuainte ſo cuire, gairm, agus ſtrìdh an Spioraid : O, ceap an ſeol-mara, agus aithnich latha do ſhìth.

An dràs tha 'n Tighearn' IOSA, le glaca ſgaoilte, ullamh *gu* gabhail riut; agus a' guidhe ort leinne, teachd da ionnſui. Cia durachdach, cia trocaireach, cia iochdmhor tha e glaodhach riut! Cia grad tha 'n eaglais a' moſgla le fuaim a ghutha ? " 'S e guth " mo ghraidh ata ann!" *Cainnt.* ii. 8. O! an cum thuſa cluas bhodhar r'a ghuth ? Cha'n e an guth ſin a bhriſteas na cedair, is a bheir air na ſleibhte cliſge', a chuireas an fhaſach air chrith, 's a ſgaoileas an dealan-ach, leis a bheil e labhairt riut; cha mho 's e tairneanach *Shinai* th' ann, ach guth

ciuin

ciuin agus samhach : cha'n e guth ſleibh *Ebal*, guth mallachaidh agus uabhais a th' ann, ach guth ſleibh *Geriſim*, guth beannachaidh, agus ait-ſgeula, *Deut.* xxvii. 12, 13. Cha 'n e guth na trompaid no a chogaidh a th' ann, ach teachdaireachd sìth, o Righ na sìth, *Eph.* vi. 15. 2 *Cor.* v. 18, 20. Shaoilinn, nuair tha chùis mar ſo, gun abra tuſa leis an leannan, "Dh' fhailnich "mo chridhe nuair a labhair e," *Cainnt.* v. 6. Feudai mi rà riut, O pheacaich, mar thuirt *Marta* r'a piuthair, "Tha am "Maighſtir a' teachd, agus tha e ga d' "ghairm," *Eoin* xi. 28. O, nis eirigh gu grad le *Muire*, 's thig da ionnſui. Cia ſolaſach agus cia ſaor a chuire! "Ma tha "tart air neach air bith, thigeadh e m' ionnſui s' agus òladh e," *Eoin* vii. 37. *Seanr.* i. 21. Tha e foſgladh a thaoibh gu iocſhlaint' a thoirt do gach neach, is cha'n 'eil e bacadh aon, "Co air bith leis an aill, "thigeadh e 's gabhadh e uiſge na beatha "gu ſaor," *Taiſb.* xxii. 17. Co air bith "ata glic thigeadh e 'ſteach ann ſo. Thigibh, ithibh do m' aran, òluibh do 'n "fhion a mhaiſg mi," *Seanr.* ix. 4—6. "Thigibh a m' ionnſui-ſa *&c.* gabhaibh

" mo chuing oirbh, agus foghluimibh uam, " agus gheibh sibh fois dur n anamaibh," *Mat.* xi. 28, 29. " An ti thig am ionnsui, " cha tilg mi air chor sam bith amach e," *Eoin* vi. 37. Cia goirt a tha e caoi na muinntir tha cur cùil ris? " O *Jerusalem*, a " *Jerusalem!* cia minic a b' aill leam do " chlannn a chruinneacha r'a cheile, mar " a chruinnicheas cearc a h eoin s'a sgiath-" aibh, agus cha b' aill leibh!" *Mat.* xxiii. 37. " Feuch mise, feuch mise, sgaoil mi " mach mo lamha fad an là do chinneach " eas-umhal," *Isai.* lxv. 1, 2. O, tilgib.. sibh fein a nis fa dheire ann an glacaibh a ghraidh, agus bithibh gu bràth tearuinte.

Feuch, O chlann nan daoine, dh' fhosgail an Tighearn' Ios' a nis am priosun, is tha e teachd dur n ionnsui mar na h uachdarain ionnsui nan abstol, *Gniomh.* xvi. 39. agus a' guidhe' oirbh teachd amach. Nam b' ann a' pharras, no a' luchairt a bhiodh Criosd ga'r gairm, cha b' ioghna ge nach biodh sibh toileach; (is gidheadh cia furast' a bha *Adhamh* air a mhealladh as sin!) Ach is ann o'r priosun, a dhaoine, o'r geimhlibh, o aimhleas agus o dhorchadas, a tha e ga'r gairm, *Isai.* xlii. 6, 7. agus an e nach tig sibh? Tha

e ga'r

e ga'r gairm gu ſaoirſe, *Gal.* v. 13. agus nach eiſd ſibh ris? Tha a chuing ea-trom, a lagh furaſt, a ſheirbheis ſaor, *Mat.* xi. 30. *Sheum.* i. 25. 1 *Cor.* vii. 22. Agus cia beag air bhith tlachd a th' agaibh ann dras do ſlighe DHIA, ma chreideas ſibh e fein, mothaichi ſibh gu gairrid gu bheil i làn do ſhìth agus do ſholas, blaiſi ſibh aoibhneas do-labhairt, agus gheibh ſibh ſonas neo-chriochnach innte, *Seanr.* iii. 17. *Salm.* cxix. 103, 111, 165. 1 *Pead.* i. 8.

A mhuinntir ioumhuin, is duilich leam dealacha ribh; cha'n 'eil fios agam cionnus a bheir mi thairis ſibh. Tha mi nis ulla' gu co-dhunadh, ach bu mhiannach leam mu'n ſguir mi an cumhnanta ſo a naſgadh eidir CRIOSD agus ſibhſa, mu'n d' theid mi air 'm ais a dh' ionnſui mo mhaighſtir, le gearan goirt gu do chuir ſibh cùl ri m' theachdaireachd. Ach is ſuarach cul a chur riumſa, tha ſibh a' cur cuil ri trocair DHIA, ri iochd an t Slànui'-ir is ri gras an Spioraid, *Gniomh.* vii. 11.

Ach, ge do ghlaodh mi fada ribh is ge do dhiult ſibh, an aon uair ſo fathaſd togai mi ſuas mo ghuth mar thrompaid, agus glaodhai mi o ionada ard' a bhaile, mu'n toir mi

'n

'n èighe thruagh agus dheireannach gu do leig mi gu buileach dhiom ſibh. Aon uair eile glaodhai mi 'n deigh pheacach gun mhothacha, chum is ma tha e comaſach gu duiſginn iad: " O thalaimh, a thalaimh, " a thalaimh, cluinn briathra 'n TIGH-" EARNA," *Ier.* xxii. 29. Mur 'eil ſibh leagta ri baſacha, thugaibh aire, mar gu b' ann, do'n chuire dheireannach a gheibh ſibh o throcair. Feuch, ann ainm DHIA, tha miſe gu follas a reic na teachdaireachd ribh. " Eiſdibh rium, O chlann, eiſdidh ri teag-" aſg, agus bithibh glic, is na cuiribh cùl " ris," *Seanr* viii. 32, 33.

" Ho! gach aon air am bheil tart, thig-" ibh a chum nan uiſgeacha; agus eſan aig " nach 'eil airgiod; thigibh, ceannuichibh " agus ithibh: ſeadh, thigibh, ceannuichibh " ſion agus bainne, gun airgiod agus gun " luach. C' arſon a chaitheas ſibh ur n airg-" iod arſon an ni ſin nach aran, agus ur " ſaothair arſon an ni ſin nach ſàſuich? " Eiſdibh gu durachdach riumſa, agus ith-" ibh an ni 's maith, agus biodh ur n anam " làn do ſholas, Claonuibh ur cluas agus " thigibh am ionnſui-ſa; eiſdibh, agus " mairridh ur n anam beo, 's ni miſe

" cumhnanta

" cumhnanta ſiorruith ribh, eadhon trocaire
" cinnteach *Dhaibhidh*." *Iſai.* lv. 1.—3.

Ho! gach neach tha tinn le ſeort' air bith eacail no craidh, *Mat.* iv. 23, 24. no th' air a bhuaire' le droch ſpiorad, ardain, feirg, no an-miann, no ſaint, thigibh a chum an Leigh, is thugaibh leibh ur daoine tinne: feuch an ſo tha eſan " a leighiſeas gach gnè " thinneis, agus gach gne eacail a meaſg a " phobuil."

Ho! gach aon tha 'm peaca, gach aon a tha 'm buaire, gach aon a tha 'n cruai-chas airbith no an' trioblaid, cruinnichibh ſibh fein a chum CHRIOSD, agus bithidh e na Chaiptin oirbh; tearnaidh e ſibh o theanndach an lagha, agus ſaoruidh e ſibh o dhioghaltas. Feuch, tha e na thearuinteachd chinnteach dhuibh is na aite-didein, *Eabh* vi. 18. *Salm.* xlviii. 3. Cuiribh uaibh ur peaca, 's teichibh da ionnſui mu'n glacar ſibh le corruich an Uile-chumhachdaich.

Ho! gach peacach ain-eolach, thig agus ceannuich ſàbh-ſhuil a chum 's gu bu leir dhuit, *Taiſb.* iii. 18. Cuir uait gach lethſgeul; tha thu gu ſiorruith caillte, ma dh' fhanas tu ſa bheachd am bheil thu, 2 *Cor.* iv. 3. Ach gabh ri CRIOSD mar t fhàidh,

agus bheir e ſolus duit, *Iſai.* xlii. 6. *Eph.* v. 14. Glaodh ris arſon eolais, rannſuich f hacal, meoruich ſteidh do chreideimh, iriſlich thu fein na lathair, agus teagaiſgidh e dhuit a ſlighe, 's ni e glic thu chum ſlainte, *Mat.* xiii. 36. *Luc.* viii. 9' *Eoin* v. 49. Ach mur gnathaich thu gu durachdach na meadhona, 's gu ſuidh thu ſios gu lunndach, a chionn nach 'eil agad ach aon talanta, ni e do dhìte mar ſheirbhiſeach leaſg agus aingidh, *Mat.* xxv. 24, 26.

Ho! gach peacach an-diadhai, ciod air bith thu, thig aſteach agus bi beo: pill ris an Tighearna, 's ni e trocair ort. O, gabh os laimh pilleadh agus teachd, thus' a ſhalaich do bheul le mallacha 's le mionnan 's le breugan; biaidh gach gnè pheacaidh agus blaſpheim "air am maitheadh "dhuit," *Mar.* iii. 28. ma philleas tu gu h iomlan is ma thig thu dh' ionnſui Chriosd, Ge do bha thu co neo-ghlan ri *Magdalen,* "cuir uait do neo-ghlain' as do ſhealla, 's t "adhaltrus o d' chridhe," 's thoir ſuas thu fein do Chriosd mar ſhoitheach naomhachd, iomchuidh arſon a ſheirbheis; agus an' ſin ge d' raibh do pheacai mar ſcarlaid bithidh iad mar clainn, 's ge d' raibh iad

mar

mar chorcar biaidh iad geall mar ſhneachda, *Luc.* vii. 47. *Iſai.* i. 18. *Eabh.* ix. 14.

Eiſdibh, O mhiſgeara, "cia fhad a "bhitheas ſibh air mhiſg? cuiribh uaibh ur "deoch laidir," 1 *Sam.* i. 14. Ge do bha ſibh roimhe ſo ga'r n aoirneagan nur ſailche fein, pillibh a nis le h aithreachas, agus cuiribh gu buileach cùl ri'r n an-mianna, 's bithidh ſibh air ur failteacha leis an Tighearna, 2 *Cor* vi. 17. Thugaibh aſuas ſibh fein do CHRIOSD, a chum ur beath' a chaithe' gu meaſarra, gu cothromach, agus gu diadhai: deanuibh greim air fhireantachdſan, ſtriochdaibh da uachdranachd, is cia graineil air bith a bha ſibh, ni eſan ur n ionnlad agus ur glanadh, *Taiſb.* i. 5.

Eiſdibh, O chuideachd dhiomhain, aig am bheil tlachd an' companas aingidh agus amaideach, a chum ur beath' a chluich' air falbh ann aighear is ann ſugra, thigibh aſteach air iartas gliocais; roignichibh i fein agus a ſlighe, 's mairri ſibh beo, *Seanr.* ix. 5, 6.

Eiſdibh, O luchd fanoid, eiſdibh guth an TIGHEARNA; ge do rinn ſibh fanoid air diadhachd, is air a luchd aidmheil, ge do rinn ſibh tair air CRIOSD agus air a ſlighe,

gidheadh

gidheadh ribhſa tha e glaodhach ſibh-ſein a chruinneacha fui ſgiathaibh a throcair, *Seanr.* i. 22, 23. Ann aon fhacal, ge d' raibh ſibh am meaſg na cuid is meaſa do 'n àire' mhi-dhiadhai, 1 *Cor.* vi. 9, 10. gidheadh air dhuibh ſior-iompacha, biaidh ſibh air ur glanadh, biaidh ſibh air ur naomhacha' 'n ainm an Tighearn' Iosa, agus le Spiorad ar Dia-ne, *rann* 11.

Ho! gach fear aidmheil fuar agus ſaobh-chrabhach, thuſa nach 'eil ach ad Chrioſdui meo-bhlàth agus leth-bhruich, is a tha ſtad ann an coſlas na diadhachd, thoir thairis do d' bhacaìche 's do d' leth-dheanadas, bi ann ad Chrioſdui gu h iomlan, bi eudmhor agus dean aithreachas; agus ann ſin cia graineil air bith a bha thu le Criosd roimhe ſo, biaidh tu nis ann ad thoilinntin da chridhe, *Taiſb.* vii. 16, 19, 20.

A nis thugaibh fianuis gu deachai trocair a thairgſe' dhuibh. "Tha mi gairm neamh "agus talamh gu fianuis a thogail nur n "aghaidh air an là diugh, gu do chuir mi "mu'r coinne' beatha agus bàs, beannach-"adh agus mallachadh; uime ſinn roigh-"nichibh beatha, chum 's gu mairre' ſibh "beo," *Deut.* xxx. 19. Cha'n urra mis' ach

ach cuire thoirt duibh agus rabha; cha'n urra mi ur n eigineacha gu bhi fona, na 'm b' urra dheanainn e. Ciod mata 'm freagra chuireas fibh leamfa dh' ionnfui mo mhaighftir? Leigibh dhomh labhairt ribh ann am briathra feirbheifich mhaith *Abraham*, "Agus a nis ma bhuineas fibh gu caoineil "agus gu firinneach ri m' mhaighftir, "innfibh dhomh," *Gen.* xxiv. 49.—O gu freagra fibhs' a nis co taitneach as a rinn *Rebecca, rann* 57, 58. "Agus thubh-"airt iad gairmi finn a mhaighdeann, agus "feoruichi finn da beul fein. Agus ghairm "iad *Rebecca*, 's thubhairt iad ri i, An d' "theid thu leis an duine fo? agus thubh-"airt ife, Theid mi leis."—O gu faighinnfa 'm freagra ceudna uaibhfa! C' arfon is eigin domhs' ur dite' *Mat.* x. 14, 15. nuair tha mi 'n tì co mor air ur fabhala? C' arfon a bhios gach cuire 's gach ftrì tha trocair a' deana ribh, air an tionnda gu bhi n an an-tromacha d' ur cionnta, 's nan co-chuideacha d'ur truaighe? Thugaibh fein breitheanas: an faoil fibh nach bi dìte na muinntir fin an-bharr eagalach, a theid air an aghai nam peacaidh, ann deigh na h uile meadhon agus dicheal a bhi air an gnathacha chum

am

am pilleadh ? Cha'n 'eil ag air bith nach bi e ni 's " so-iomchair' do *Thirus* agus do " *Shidon*, seadh, do *Shodom* agus do *Gho-* " *morrha*, ann là bhreitheanuis, na dhuibh- " sa," *Mat.* xi. 22, 24.

A mhuinntir mo ghraidh, mata iochd air bith agaibh air ur n anama truagha, grad dheanaibh greim air an trocair sin a tha nur tairgse: no cuiribh sibh fein ann tuille cunthairt, agus na tugaibh, dhuinne tuille peine. Mata ughdaras air bith aig an DIA chruthaich sibh os ur cionn, thugaibh geill da aithne 's thigibh asteach: Mur b' aill leibh tarcuis a dheanadh air gras agus dorus na trocair a dhruideadh oirbh fein, grad dheanaibh aithreachas agus bithibh air ur n iompacha. Na leigibh le neamh seasamh fosgailt' air ur son an' diomhain: na leigibh leis an Tighearn' IOSA gach seud priseil a th' aige chur m'ur coinne 's iarruidh oirbh ceannach gun airgiod agus gun luach, ann diomhain; na leigibh le mhìnisteirean is le spiorad strì dheana ribh an' diomhain; 's ur fagail mu dheire gun iompacha; air eagal gu tig am bìne so mach nur n aghai, " Tha " na builg air an losga', tha 'n luaith air a " caithe' leis an teine, tha 'm fear-leaghaidh

" a

" a leughadh an' diomhain, oir cha'n 'eil
" na h aingidh air an tarruing as: droch
" airgiod goiri daoine riu, do brigh gu do
" dhiult an TIGHEARN' iad," *Ier.* vi.
29, 30.

O athair nan uile ſpiorad, gabh thus' ad laimh fein an cridhe ſin tha tuille 's cruaidh air mo ſhonſa, creatuir lag agus ea-treorach. Na ſguir thuſa ge do ſguir miſe; ni an lide 's lugha uaits' an gnothach; oir c̄ha'n 'eil ni ſam bith cruaidh air do chumhachd. O thus' aig a bheil iuchair *Dhaibhidh;* a dh' fhoſglas agus cha 'n urra neach druideadh, foſgail thus' an cridhe ſo mar a rinn thu cridhe *Lidia*, 's leig le Ri' na gloire dol aſteach; 's gu gabhadh e ſeilbh air an anam. Na leig leis a bhuaireadair a mhealla le neo-churam no le dail, na leig dha glidneach' as an aite ſo, no ſhuil thoirt bhar nam briathra ſo, gus an gabh e rùn ſuidhichte gu treig e pheacai, 's an dean e greim air beatha, air na cumhnanta ſin air a bheil thuſa ga tairgſe. Ann a t ainmſa, O Thighearna DHIA, thionnſgain miſe ſan t ſaothair ſo, agus ann a t ainm tha mi nis ga co-dhuna. Na leig do 'n ùine ſin a bhuilich mi m'a tiomchiol, a bhi gu buileach air a call; na leig do gach

ſmuainte, do gach curam, is do gach ſaothair a ghabh mi, bhi air fad an diomhain. A Thighearna, cuir do lamh aſteach agus bean ri cridhe na ti tha ga leugha ſo, no ga eiſdeachd, agus cuir da ionnſui do Spiorad, mar a chuir thu *Philip* ionnſuidh a chaillteanaich nuair a bha e na charbad a' leughadh an fhocail: is ge nach bi fios agams' air gu bràth am fad is beo mi, gidheadh guidheam ort, O Thighearna Dhia, faicear air an *là ſin*, ann ſan gairmear ſinn uile gu cunntas, gu raibh cuid do anama air an iompacha leis an obair ſo, agus deonuich gu feud cuid ſeaſamh aſuas ann ſin agus a rà gu do chuir na h argumeinte ſo iompaidh orra gu pille' riutſa. *Amen, Amen!*

EARAIL *àraid do Cheannarta Theaghlaichean.*

A MHUINNTIR ionnmhuin, cha'n 'eil fiughair agam ur toirt gu brath gu ſlaint' as eugais naomhachai, no gu d' theid am feaſd ur cur ann ſeilbh an' ſonas mur bi ſibh an toiſeach naomha. Tha fios aig DIA nach 'eil an dochas is lugh' agam gu faic mi aon aghaidh agaibh gu bràth an neamh, mur bi ſibh air ur n iompacha 's air ur naomhacha, 's air ur cleachduinn ri diadhachd. Guidhim oirbh mata, bithibh diadhai nur pearſa fein, agus diadhai nur teaghlaiche.

1. *Nur pearſa fein.* Feuchaibh gur e ur curam araid CRIOSD a chur aſuas nur cridheacha: feuchaibh gu ſtriochd ur gnothaiche ſaoghalt' air fad dhaſan; is gu bi ſibh fein is gach ni bhuineas duibh deas gach am a' feitheamh air a ſheirbheis. Ma bheir ſibh dur deoin, am bitheantas, agus le fios duibh, fardach do pheaca ſam bith, tha ſibh caillte, *Salm* lxviii. 21. *Eſec.* xviii. 10. Feuchar gu gabh ſibh gu neo-chealgach lagh CHRIOSD mar riaghailt ur ſmuainte, bria-

thra, agus gniomhara. Striochdaibh an duine gu h iomlan, eidir cholann agus inntin, gu dileas dafan, *Salm* cxix. 34. *Rom.* vi. 13. Mur 'eil fior fpèis agaibh do aitheantaibh DHIA gu lèir, cha'n 'eil ur cridhe fallain, *Salm* cxix. 6. O, thugaibh gach oidheirp gu iomhaigh DHE fhaotainn air a bualadh oirbh an taobh aftigh. Toifichibh aig a chridhe, air neo tha fibh a' togail gun aon fteidh. Deanaibh dicheal air atharracha flainteil fhaotainn o'n taobh aftigh, air neo 's diombain gach feirbheis a ni fibh o 'n taobh amach. Oidheirpichibh ann fin cumhachd na diadhachd a leigeil fhaicinn nur caithebeatha. Gu ma h e urram agus eagal DIA ur ceud churam agus ur curam fonraichte. So dleafnas is mò air bith. Feuchaibh nach bi aon neach agaibh mi-chrabhai, no ri dearmad air urnaigh, oir is comhara cinnteach fo gu bheil neach gun CHRIOSD, gun ghràs aige, 's gu bheil e na fhior choigreach air eagal DIA, *Salm* v. 7. Na leigibh d'ur Biobuil cadal diomhanach; feuchaibh gu bi fibh gach là a' còra ri facal DIA, *Eoin* v. 39. Cha'n 'eil gnothach aig an duine fin gu bràth ri fonas aig nach 'eil tlachd ann naomh reachd DE, 's nach 'eil ga rannfacha fin, is

a

Faic eisempleir CHRIOSD a' gairm a theaghlaich mar so gu cunntas, *Mat.* xvi. 11. 13, 15.

3. Gabhaibh cunntas tric do na h anama s' ur curam mu thiomchiol an staid spioradail, (ann so feumai sibh bhi nur luchd leanmhuinn air CRIÒSD, *Mat.* xiii. 10, 36, 51. *Mar.* iv. 10, 11.) rannsaichibh amach an cor, leigibh ris doibh gu tric an cionnta 's an truaighe thaobh natuir agus am feum a th' ac' air iompacha 's air ath-ghineamhuin a chum bhi air an sàbhala. Thugaibh rabha dhoibh le suim, mu thiomchiol am peacai, thugaibh misneach dhoibh annsgach toiseach leasachai, leanuibh iad gu durachdach, is na tugaibh fois doibh gu bràth gus am faic sibh atharracha slainteil air teachd orra. Is dleasnas ro-chuidreamach so, ach tha eagal orm gu bheil e gu ro-uabhasach air a leigeil air dearmad. Nach 'eil do choguis ag ràdh, "Is tus' an duine ?"

4. Thoir aire theann gu bi 'n t sàbaid air a naomhacha le d' theaghlach gu h iomlan, *Exod.* xx. 10. *Lebh.* xxiii. 3. Tha ioma teaghlach bochd aig nach 'eil moran uine ri sheachnadh ach so. O builichibh ur sàbaidean ann saoithreacha co durachdach

(a dh' fhaotainn eolais, agus a thoirt ſeirbheis do'r Cruthai'ear) as a tha ſibh a' deana nur gnothaiche ſaoghalt' air làithean eile, 's cha'n 'eil eagal nach ſoirbhich leibh.

5. Gach aon là, moch agus an-moch, biodh urnaigh ſholeimnte, mar iobairt mhaidne agus fheaſcair, air a cur ſuas anns gach aon do'r teaghlaichean, *Salm* xcii. 1, 2. *Exod.* xxx. 7, 8. *Luc.* i. 9, 10. Thugaibh aire nach faighear ſibh ann àire' nan teaghlaiche ſin nach 'eil a' gairm air Dia; oir c' arſon a bhios corruich Dhia air a dortadh air ur teaghlaichean-ſa? *Ier.* x. 25. O theaghlaiche truagha, tha gun Dia ſan t ſaoghal, a tha gun aora nur tighibh! Am bheil coilion eaſbhui, coilion trocair agaibh, mar theaghlach; is nach bi urnaigh-teaghlaich agaibh cuideachd! Gun urnaigh teaghlaich, cionnus tha ſibhſa "'g urnaigh "leis gach gnè urnaigh agus ath-chuinge," *Eph.* vi. 18.—Na h abair, "Cha'n 'eil ùin' "agam." Ciod an leth-ſgeul ſo! Nach ann a chum ſeirbheis a thoirt do Dhia 's t anam a ſhabhaladh, a tha t uine gu h iomlan air a deonucha dhuit? Is gidheadh am bheil thu 'g rà nach 'eil ùin' agad chuige ſo? Ma gheibh thu cridhe, cha'n 'eil curam

nach

"EARNA," *caib.* xxiv. 15. 's cuireadh e roimhe le *Daibhi'* gu gluais "e na fhardaich "le cridhe fior-ghlan ceart," *Salm.* ci. 2. Do thaobh so, leigibh dhomh a sparragh oirbh :

*Ann toiseach.* Diadhachd a bhi nur teaghlaiche, cha'n ann mar leth-obair, (a ni sibh air ur socair nuair a bheir an saoghal agus ur gnothaiche cead duibh) ach mar obair shuidhicht' agus shonraicht' an teaghlaich. Na deanaibh dearmad air urnaigh ni 's mo na air ur lòn air na traithibh suidhichte. Am bheil aon air bith do'r teaghlaiche nach faigh uine gu'm bia' ghabhail? a dhuine thruaigh! nach co furas duit uin' fhaotainn gu urnaigh, nam biodh tu co toileach?

*A ris,* Socruichibh air ur cridhe gu bheil ur n anama fein air an ceangal asuas ann an anamaibh ur teaghlaich. Tha iad air an earbsa ribhsa, 's ma bhios iad air an call le'r neo-churam, theid an iarruidh air ur lamhan. A dhaoine, mur 'eil fios agaibh air, mothaichi sibh fathasd, gu bheil curam anamanna na churam mor, is gu bheil fuil anamanna na throm-chionnta. O dhuine, 'm bheil iad so agad ri freagairt air an son,

is nach 'eil thu toirt gach oidheirp air an ſabhala, chum as nach faighear am fuil ann a d' ſgèith ? Nach dean thu tuill' arſon nan anama nach baſaich na ni thu arſon nam brùide' bas'or ? Ciod tha thu deanadh arſon do chloinne 's do ſheirbheiſeach ? tha thu toirt doibh bèidh agus dibhe iomchuidh air an natur; is nach 'eil thu deana ſo cuideachd arſon t ainmhidhean ? tha thu gan leigheas agus gan eiridin nuair a bhios iad tinn; agus nach 'eil thu ris ſo cuideachd arſon do bhruidean ?—Thugaibh mata gu ſonraichte fainear.

1. Gu bi 'm focal gu ſoleimnt' air a leughadh, agus ſailm air an ſeinn nur n aora-teaghlaich, *Eoin.* v. 39. *Salm* cxviii. 15. Faic CRIOSD a' ſeinn le theaghlach, eadhon le dheiſciobuil, *Mat.* xxvi. 30.

2. Biodh gach aon nur teaghlaichibh air an gairm gu cunntas co teann, ciod a bhuil a tha iad a' toirt as an fhocal a tha iad ag eiſdeachd no a' leugha, 's a bhitheas iad mu ghnothach air bith leibh fein a dh' earbas ſibh riu. Is dleaſnas ro fheumail ſo, agus meadhon araid a thoirt air gach neach f' ur cùram buil mhaith a dheana do na chluinneas iad, agus a ghleidhe n an cuimhne.

Faic

a chridhe fein, a dh' oich' agus do là, *Salm* i. 1, 2.

Ach cha'n 'eil an' eagal DIA gun feirc do dhaoine, ach leth ar dleafnais, feadh cha'n 'eil ann ach cealg ghràineil. Cha'n fheud finn clòir an lagh' a roinn. Feuch mata gu dean thu ceartas agus gu gradhaich thu trocair; gu ruith cothrom agus gradh air feadh gach aon cheim do d' ghiulan. Bi meafarra 's na h uile nìthe ; 's thoir geanmnui'eachd agus ftuamachd leat gach taobh a theid thu. Biodh firinn agus glaine, focair agus modhalachd, neamhalachd agus cuidream, a' cur maife do ghnà air do chòra. Biodh foighidn agus irifleachd, aon-fhilteachd agus treibh-dhireas a' dealradh anns gach earrainn do d' choluadar. Feuch gu dio-chuimhnich is gu toir thu maitheanas anns gach ea-coir, is gu diol thu maith arfon an uilc, mar bu mhaith leat a bhi 'n aire' cloinne DE. Bi ciuin agus feirceil ann a t achafan, agus cuir an dreach agus an feadh is fabharaiche 's urrainn thu air giulan do bhraithrean. Bi mall gu gealladh ach cinnteach gu mionaid ann an coiliona. Leig le ciuineas agus neo-chionntachd, le fuairceas agus le natur fo-lubaidh agus faor

o cheilg, do ghiulan a dheana taitneach do na h uile dhaoine. Thoir do d' luchd daimh an gradh, an t urram, an dleafnas, an t feirc, a chaomhalachd agus an curam, a bhuineas doibh anns gach daimh fa leith fhaotainn. Se fo do rireadh diadhachd. Tha mi fparragh oirbh uile 'n lathair an De 's ro-airde, nach bi aon air bith agaibh ri mionnan, no ri breugan, no fpèifeil mu dhroch chuideachd, na fhear-fanaid, no mi-runach, no fanntach, no mifgeach, no geocach, eaf-ionraic na ghnothaiche, neo-ghlan na chaithe-beatha, a' dufgadh ai'rèite, ri gaid, no cul-chàine, no ri an-cainnt agus trod; oir tha mi gar deana cinnteach o'n Dia bheo, gur leir-fgrios agus damnadh is crioch dhoibh fo air fad, *Seanr*. xiii. 20. *Sheum*. v. 12. *Taifb*. xxi. 8. 1 *Cor*. vi. 9, 10. *Gal*. v. 19—21.

2. *Nur teaghlaiche*. Efan a chuir Criosd afuas na chridhe, cha dean e dearmad air a chur afuas na theaghlach cuideachd. Biodh gach aon teaghlach na theampul do Dhia, na cho-thional criofdui, 1 *Cor*. vi. 19. gach tigh na thigh urnaigh. Abra gach ceann teaghlaich mar thuirt *Iofbua*, " Bheir mis' " agus mo theaghlach feirbheis do 'n Tigh-

earna ;"

nach faigh thu uine. Cum o d' bhia', no cum o d' chadal i, mu 'm bi i uait arfon na h oibre fo.—Na h abair, " Cha toir mo " ghnothaiche cead dhomh :" cha'n 'eil gnothach air bith is mò na thu fein a fhabhala, 's na h anama fin a chaidh earbfa riut a thearna. Cha chall-gnothaich idir feithe' ri urnaigh. 'S ann le urnaigh gheibh thu beannacha do 'n iomlan, *Ier.* xxix. 11, 12. 2 *Sam.* vii. 29. agus ciod is fiu do ghnothaiche mur toir DIA dhuit a bheannacha?—Na h abair, " Cha'n 'eil mi comafach :" builich an aon talanta 's bheir DIA dhuit an tuille, *Mat.* xxv. 24, *&c.* Tha cuideacha agad ri fhaotainn gus am bi thu ni 's comafaiche. No mar 'eil atharracha do fheol agad, is eigin duit dol maille ri d' choimhearfnach is mò comas; thug DIA gealla fonraichte do urnaigh ann an co-chuideachd, *Sheum.* v. 4—12. *Gniomh.* xii. 5, 10, 12. 2 *Cor.* i. 11. air an aobhar fin is eigin duit na h uile co-throm a ghabhail air an dleafnas fo a choiliona.

6. Cuiribh gach aon nur teaghlaichibh air urnaigh dheana 'n uaigneas. Bithibh furachair gu bheil iad ga thoirt fo fainear. Ma bhios e feumail, faighibh dhoibh riaghailt g'an

g'an cuideacha gus ann urr' iad deanadh as a h eugais. Seoluibh dhoibh cionnus a ni iad urnaigh, le bhi toirt fainear dhoibh am peacaidh, an uireas'uidh, agus an tiolacaidh; oir is iad so cungaidh na h uile urnaigh.—So a chleachduinn a bh' aig *Eoin*, agus aig Iosa, *Luc.* xi. 1, *&c.*

7. Cuiribh afuas ceafnacha nur teaghlaichibh, air a chuid is lugha uair fan t feachduin. Am bheil fuim idir agaibh do iartas an Uile-chumhachdaich, fibh a "theagafg na nithe fo gu curamach do'r cloinn, "agus labhairt m' an timchiol nuair a "fhuidheas fibh nur tighean?" *Deut.* vi. 6, *&c.* is ur "clann a thogail fuas ann fan "t flighe fan còir dhoibh gluafad?" *Seanr.* xxii. 6. An do chliudhaich Dia *Abraham* co mor, arfon "a chlann is a theaghlach "a theagafg," *Gen.* xviii. 19. is a chionn gu raibh aige moran do "fheirbheifiche aig "an raibh eolas," (mar tha cuid ga eidirtheangacha) *Gen.* xiv. 14. 's an d' thug e dha gealla co mor air a fhon fo; 's am bheil thufa gun toil pairt a bhi agad aon chuid fa chliu no fa ghealla? 'N do chuir Criosd onoir air ceafnacha le lathaireachd fein, *Luc.* ii. 46. is nach cuir thus' ann fuim e le bhi

ga

ga chleachduinn?—Na h abair "Tha iad "neo-churamach, is cha'n ionnfuich iad:" c'arfon a fhuair thus' ughdarus ach a chum a ghnathachadh arfon Dia agus leas an anama-fan? Gairmi tu mach iad, is bheir thu orra t obair fein a dheana, 's nach bu choir dhuit, air a chuid bu lugha, bhi co eùdmhor gu 'n cur ionnfuidh obair Dhia? Na h abair gu bheil iad "dall agus neo-"chomafach:" Ma tha iad dùr no dall, tha Dia 'g iarruidh ort an tuille curam agus foighidin a ghnathacha leo: ach dùr agus dall mar tha iad, bheir thu orr' ionnfacha cionnus a ni iad obair; agus nach feud thu ionnfacha dhoibh cuideachd cionnus a ni iad urnaigh? Am bheil iad comafach air eolas a ghabhail air ceaird, is nach 'eil iad comafach air eolas a ghabhail air cinn fhoilleir a chreideimh? Uime fin mata, ma bu mhaith leibh gu faice' fibh am feafd diadhachd a' fàs, ain-eolas air a leigheas, aingidheachd air a cofgadh, agus mearachd air a chur air falbh, coilionaibh m' aoibhneas-fa, ann an gnathachadh an dleafnais fo.

Am freagair fibh gach gairm a tha fibh a' faotainn o fhreafdal De? Am b' aill leibh na trioblaidean tha oirbh a chui'teacha, no

na trioblaidean tha dlù dhuibh a philleadh? Am b' aill leibh geugan a phlanndachadh arſon eaglais DE? Am b' aill leibh gu toga DIA ſuas ur tighean, agus gu beannuicheadh e ur maoin? Am b' aill leibh gu tugadh ur clann am beannachd oirbh? Am b' aill leibh gu cò'laiche' ſibh ur clann, ur ſeirbheiſich, ur luchd-teagaiſg agus ur TIGHEARNA gun eagal, nuair a ſheaſas ſinn uil' aig cathair a bhreitheanuis? O mata cuiribh urnaigh ſuas nur teaghlaichibh agus urram DHIA nur tighibh, ma bu mhaith leibh gu bràth a bhi beannuichte, no bhi nur beannacha. Biodh ur cridheachan agus ur teaghlaichean nan teampuil do'n DIA bheo, anns am faigh e (reir nan ſeolaidh a chaidh thoirt ſeachad) aora gu coiliont' agus gu h uramach. *Seanr.* xxix. 1. "An ti "gheibh achaſan minic, is a chruaidhich- "eas a mhuineal, theid eſan a ſgrios gu h "obann agus gun tearna." O bithibh glic ri tìm, a chum as nach bi ſibh truagh ſad ſiorruitheachd!

CRIOCH.

